# GAIRM

AN

# DE MHOIR

DO 'N T SLUAGH

## NEIMH-IOMPOICHTE,

IOMPOCHADH AGUS BITH BEO.

LE RICHARD BAXTER.

EIDIR-THEANGAICHT' O GHAILL-BHEARLA CHUM GAOIDHEILG ALBANNAICH, AIR IARTAS AGUS COSTAS EIRIONNAICH DHEAGH-RUNAICH OIRDHEIRC, CHUM LEASS COITCHEANN GAOIDHEALTACHD ALBA.

CLO-BHUAILT' ANN

GLASSACHA

LE ROIB. AGUS AIND. FOULIS CLOI-FHEARA AN OILL-TIGH.

M. DCC. L.

ABHAR

# NA H OIBRE SHO.

ANNS an eolas ghairrid a bha ag-am air ſheirbhiſheach urramach ſoghlomta Chrioſt, Eaſpuig Uſher, bu triç leiſh, o am gu h am bith 'g am bhroſdachadh, chum riaghail ſduiridh a ſgriobhadh, do gach inbhe fa leath, do luchd-aidmheil a chreiddeimh chrioſtuidh a ſhonraich-eagh amach do gach neach a chuimhreann fein; ag toiſheachadh leiſh na daoinibh neimh-iompoich-t' agus ag gabhail air m' aghaidh chum nan leanba ann an Crioſt, agus ann a dhiaidh ſhin, chum nan daoine neart-mhor, ag coi'-meaſgadh cuiddeachaidh ſhonraicht' ann aghaidh gach pea-caidh fa leath, air am bheil iad teomadh. Thuig mi air iartas obbann 'ſan ann ar cead cho'-luadar, gu roibh ſho ann a ruin roimh an am ſhin; agus dh' inniſh mi dh'a, gu d' rinneadh ſhin gu coi'-lionta cheanna le moran, agus gu b' e ain-eolaſ-'ſan air mo laigſh', a thug air a ſmuainteachadh gu roibh mi ni bu teomadh air an obbair na bha mi. Cho d' fhoghainn ſho leiſh, ach thug

e ionſuidh eill' or-m. 'Ta e ag-am r'a aidmheachadh nach do ghluaiſh impidh mi, oir cho bu lear dhomh gu roibh an-barr ſeim air tuille dheanamh, na bha deanta cheanna air an doidh ſhin: no gu bu choſmhuil domhſa tuille dheanamh. Agus air an abhar ſhin dheallaich mi riſh; gun ruin air bith chum freagra thoirt air iartas. Ach o dh' eag e, is tric a chuimhnich mi a bhriathara: agus dh'aom am meaſs mor agus urramhach a bha ag-am air mi, a ſmuainteachadh air iartas le cail-eigin do thlachd. Agus mar a bha e ann mo runi o cheann ghairrid, riaghail a ſduireadh teaghlaich a ſgriobhadh, thoiſhich mi r'a thoirt fa dearr, cia direach a dheanadh ſho an t iul domh; agus gu labhrainn air ſtaidd anama dhaoine fa leath, roimh an daimhe fa leath. Ann a lorg ſho, chuirr mi romh-am le comhna Dhe, ghabhail air m' aghaidh air a mhodh ſho a leannas. Air tus, labhairt riſh an t ſluagh pheacach nach do bhiorragh le h aithreachas, agus anns nach bheill, ſheadh, uirrid ruin pillidh, no air a chuidd a 's lugha, nach bheill ag gabhail curaim do 'n obbair. Agus mheaſs mi gu b' fheimeile dhoibh ſho, impidh mhoſglach na riaghail ſduiridh amhain. Oir 'ta riaghail ag reimh-chiallachadh gu bheill daoine toilleach

gluasachd d' a reir: ach 'ta an dream re 'm bheil[1] mo chead ghnothach, ann an suain pheacach le 'n toill, agus mar dhaoine gun mhothach, thug iad tharraish iad fein, do pheaca, le ciocras, Ephe. 4. 19. Anns an darra h ait, 'ta mo ghnothach rish an dreim shin ann am bheill cail-eigin do ruin pillidh, agus a 'ta ag gabhail curaim do 'n obbair; d' an sduireadh gu fir-leassacha beathaidh coi'-lionta, chum as nach caill iad an saothair. Anns an treas ait, is eigin sheola thoirt do na criostuidhibh a 's oige, agus a 's laige, chum as gu bith iad air an daighneachadh agus air an togbhail suas gu b'uan mairtheannach. Anns a cheathramh' ait, 'ta sheola r'a thoirt chum na criostuidh' a chuil-sleamhnaich, agus a fhuair tuishle, a thogbhail gu tearainte. Os barr 'ta impidh agus sheola ann aghaidh cuidd do sheacharanaibh sonraichte na linn sho do 'n t saoghal, agus ann aghaidh cuidd do pheacaibh coitcheann milteach, ann mo ruin. Mar a bhuinneas do sheola thoirt do choguishibh a 'ta fa amharas buaireasach, rinneadh shin cheanna. Cho sgriobh mi sheola do'n t sluagh neart-mhor, do bhridh gu d' fhuair iad uirrid eolaish o Dhia cheanna. Agus 'ta a chuidd dheirreannach sgriobhta dò theaghlachaibh gu sonraicht', a sheoladh nan daimhe fa leath, ann an

coi-lionagh an dleaſdanaiſh. Agus ſgriobhadh cuidd diu ſhin cheanna: is ann ag Dia amhain ata fioſs, am bith uin no athaiſh ag-am a ſgriobhadh tuille. Air an abhar ſhin, foilſhichidh mi gach cuidd dhiu ſho leo fein, mar a ſgriobh mi iad: gu h araid, do bhridh gu do dhealbhadh iad a ſduireadh dhaoin' anns gach inbhe ſa leath, agus nach bu mhaith leam gu cuirreadh mead, no luach an leabhair, eagal orr' a chongbhagh iad, o leaghadh nan nithe ſhin a ſgriobhadh chum an leaſs. Dh' fhoilſhicheagh a chuidd ſho, air tus, do cheann-ardaibh agus do pharantaibh r'a leaghadh gu tric ann an teaghlachaibh, ma 'ta luchd-tuaraſdail, no clann neimh-iompoicht' ac-a. Anns an darra h ait, do 'n dreim neimh-iompoichte ſhin r'a leaghadh, agus re ſmuainteachadh uirr-e, leo fein. Anns an treas ait, do 'n dreim a 's ſaibhre, ann am bheill tiomchroidh' air bith, do na h anamaibh truagh ſho, r'a toirt do 'n aittim mhio-naomha, ag am bheill feim uirr-e: mur bheill ni a 's deiſhe ac-a laimh reu, r'a ghnathachadh, no r' a thoirt uath-a. Gu moſgladh Dia ſhinn, a ſhaothaireachadh obbair ar ſlainte, chum tearmainn d' ar n anamaibh fein, agus do anamaibh dhaoin' eille, mar dheiſciopla dilcas ſa cheanſal an De uille-

bheannuichte, Cruthai-fhear, Fear-ſaoraidh agus Fear-naomhachaidh an anama. Gu moſgladh Dia ſhinn chum ſho a dheanamh, am feadh a mhairreas an la, la tairgſhe nan gras', agus mun tig oir-'n oich tinneiſh is baiſh: chum as nach ſpionar as fearrann nam beo ſhinn, ann am boilſhgin ar neamh-churaim agus ann am meadhon ar n aingidheachd. Amen.

RICHARD BAXTER.

# AN REAMH-RADH.

*Do gach neach mio-naomh' a leaghas an leabhar ſho; gu h araid do mo luchd eiſhdeachd ann am baille, agus ann an ſgireachd Chiderminſter.*

*Fheara agus a Bhrathaire.*

AIR bith do 'n Dia ſhioruidh a chruthaich ſhibh chum beathaidh bhioth-bhuain, agus a ſhaor ſhibh le h aon-mhac a ghraidh, an uair a chaill ſhibh ſhibh-ſein, agus ar coir air ſonnas, cuimhneach oir-ibh ann ar peaca agus truaidh', dhealbh e an ſoiſgeul, agus naiſhg e le a Spiorad e, agus ſparr e air a luchd teagaiſhg a ſhearmonachadh do 'n t ſaoghal, chum as air bith do mhaitheamhnas air a thairgſheadh dh'ibh gu ſaor, agus air bith do neamh air a curr fa 'r coinne, gu ſeadadh ſhe ar gairm, o ar n an-toill fheolmhoir agus o leanmhuinn an t ſaoghail mhealtaich ſho, agus eolas a thoirt d'ibh air a bheathaidh chum an do chruthaicheadh agus an do ſhaoradh ſhibh, mum baſaich ſhibh gun tearmann. Cho do chuirr e d' ar n ionſuidh ſaidh no Apſtol, ag an roibh an teachdaireachd o fhoilſheacha

neimh-mheadhonach, gidheadh, 'ta e 'g ar gairm le a luchd teagaifhg gnathaichte, ag am bheill barrantas uaidh-fein an foifgeul ceadn' a fhearmonachadh, a chuirreagh ann ceill air tus le Crioft agus le a chuidd Apftola. 'Ta an Tighearna re furrachras oir-ibh, is lear dh'a cia dearmadach air fein agus air ar crich dheirreannaich fhibh, agus cia coi'-dheafs fhibh mu nithe fhioruidh; mar dhaoine nach tuig ciod e ata ac-a r'a dheanamh no r'a fhullang: is lear dh'a cia dana ann am peaca, neimh-eagalach roimh bhagra, agus neamhchuramach m' ar n anama fhibh, agus gu bheill gniomhara luchd an neimh-chreiddeimh ann ar beathaidh, an uair ata creiddeamh nan crioftuidhe ann ar briatharaibh. Is lear dh'a an la uabhafach dluth dh'ibh, an la ann an tionfgain ar fhiordholas, ar caoidh agus ar gearran gun tairbh' ann an dorainn agus ann an an-dochas; agus reabaidh cuimhn' ar n ammaideachd na h anama aff-aibh, mur gabh fhibh roimh-e fho, le fir-iompocha. Is aithne do 'n Tighearna ar corr, ni 's fearr na is aithne dh'ibh-fein e: agus o a thiom-chroidhe d' ar n anamaibh peacach truadh, fparr e air a luchd teagaifhg labhairt r'ibh ann a ainm fein, ar peaca agus ar truaidh' fhoilfheachadh dh'ibh gu foillear, agus cia truadh ar crioch, agus cia bro-

nach an t atharach' a thig oir-ibh gu gairrid; ma theid ſhibh ach beagan ni s' faidd' air ar n aighidh. Mar a cheannaich e ſhibh le luach co'-daor, le fuill neimh-chiontaich a Mhic Joſa Crioſt, agus mar a thug e dh'ibh gcalla co'-choitcheann ſhaor air maitheamhnas peacaidh, geanmaith agus gloir ſhioruidh; dh' iarr e air a luchd teagaiſhg, ſho uill' a thairgſheadh dh'ibh mar thiolaca De, agus earrallachadh oir-ibh ſmuainteachadh air mor-luach na tairgſhe, agus air an fheim a 'ta ag-aibh uirr-e. Is truadh leiſh bith ag amharc oir-ibh bait' ann an ro-churam ſaoghalt' agus ann an ain-miannaibh, ag dian leanmhuinn diamhanaiſh chlainne bige, agus ag mio-bhuilleachadh ar n aimſhir ghairrid luach-mhoir air nithe faoin, an aimſhir ann am bu choir dh'ibh ſhibh-fein ulmhachadh fa choinne na beathaidh ſhioruidh; agus air an abhar ſhin, ſparr e air luchd teagaiſhg an t ſoiſgeil bith ag glaodhaich 'n ar diaigh, agus ag inſheadh gu bheill ſhibh ag call ar ſaothair, agus ann cuntart ar n anam' a chall mar an ceadna, agus bith ag foilſheachadh dh'ibh cia mor agus maith na nithe ſhin a gheibh ſhibh gun amharas, ma dh' eiſhdeas ſhibh re gairm Dhe. Thug an luchd teagaiſhg geill do iartas an Tighearna, thainig iad d' ar n ionſuidh leiſh an

teachdaireachd a ſparr e orr' a ſhearmonachadh dh'ibh le durachd, ann am, agus ann an-am, agus thog iad an guth mar ghall-troimp, a leigeil ar ſheacharana peacach riſh d'ibh. Ach mo thruaidh! chum an dolaiſh-'ſin agus ar leir-ſgriofs fein, dhruidd ſhibh ar cluaſa, ragaich ſhibh ar muinnealla, chruadhaich ſhibh ar croidhe fein, agus bhriſh ſhibh an croidhe-'ſin, chuirr ſhibh ar an aiſh iad chum Dhe, le h oſnaihh; dh' inſheadh dh'a gu do reic iad a theachdaireachd i'ibh, ach nach b' urr' iad maith a dheanamh oir-ibh, no eiſdeachd mheaſſara fhaghail ach gann. Och! nach tobbar deara ſuile luchd teagaiſhg, chum as gu guilleagh iad air ſon ain-eolaiſh am popuil ag am bheill crioſt, maitheamhnas, beatha ſhioruidh agus flaitheas na gloire, ann an tairgſhe; gidheadh, ag nach bheill croidh' a ghabhail eolaiſh orr-a, no d' am meaſs do reir am mor-luaich! ag am feada Crioſt, gras agus gloir, bith, co'-mhaith re daoinibh eille, mur bhitheagh an aincolas agus an di-meaſs toilleil! O! nach lionagh an Tighearna ar n anama le tuille tiom-chroidhe do na truadhanaibh ſho, chum 's gu tilgeamaid ſhinn-fein, ſheadh, ag an coſſa, gu leannamaid iad chum an ionnada comhnuidh, agus gu labhramaid reu le dearaibh goirt. Shearmoinicheadh fadda

do mhoran diu gun tairbh' air bith, dhealbhadh briathara ſoillear ſo-thuigſhinn, ach 'ta moran diu nach tuig: dhealbhadh briathara guinneach durachdach a thoirt mothachaidh dhoibh, ach cho mhothaich iad. Nan oibricheagh an impidh a 's mo orr-a, mhoſglagh iad. Nan oibricheagh na nithe a 's blaſt' orr-a, chataicheadh luchd teagaiſhg reu fein iad, agus bhuineagh iad an croidhe. Nam maothaicheagh am bagra borb a 's uabhaſaich' iad, dh' oilticheagh iad, air a chuidd a 's lugha, roimh an ain-gidheachd. Nan cordadh firinn agus neamhthruaillidheachd reu, chuirt' impidh orr-a gun dail. Nan eiſhdeagh iad riſh an Dia a chruthaich iad, agus re Crioſt a cheannaich iad, dh' atharaicht' an corr air ball. Nan eiſhdeagh iad riſh an ſcrioptur naomha, cho b' fhadda gus an tugtadh buaidh orr-a. Nan eiſhdeagh iad re reaſon, ſheadh, riſh an reaſon a 's treiſhe, agus a 's fearr, cho teagamh nach cuirt' impidh orr-a gu luath. Nan eiſhdeagh iad re am fioſracha fein agus re fioſracha an t ſaoghail gu leir, leaſſaicht' a chuiſh: ſheadh, nan eiſhdeagh iad r' an coguiſhibh fein, bhitheagh an ſtaidd ni 's fearr na 'ta i. Ach mur eiſhdear re gne air bith, ciod e tuill' a nithear reu! ma nithear di-meaſs air Dia uamhaſach neamha, co a bheirrear ſa dearr! ma nithear di-meaſs

air gradh luach-mhor agus air fuill rioghail an fhir ſhaoraidh, ciod e air am bith meaſs? mur creidd iad gu bheill gloir in-mhiannaicht' anns na flaitheaſaibh, agus ma 's neimh-ni leo gairdeachas ſhioruidh. Ma ni iad ſgeig air ifrionn, ma ni iad damhſa air bruaich an t ſluichd gun iochdar, agus ſugra re teinne milteach, an uair a bhitheas Dia agus daoin' ag toirt rabhaidh dhoibh bith air am ſaichill: ciod e a nithear riſh na h anamaibh truadh ſhin?

Aon uair eille, ann an ainm Dhe nam flaitheaſa, reicidh mi an teachdaireachd a ſparr e orm, agus ſagaidh mi ag-aibh i, ann an ſgriobha ſheaſmhach buan, d' ar n iompochadh no d' ar dideadh: d'ar n atharachadh no dh' eiridh ann am breitheamhnas 'n ar n aghaidh, agus chum bith na fianaiſh 'n ar n aghaidh, gu d' fhuair ſhibh aon uair cuirre durachdaeh gu pilleadh. Cluinnibhs' uill' a 'ta ſa thraileallachd do 'n diabhol do 'n t ſaoghal agus do 'n fheoil. Shibhs' a 'ta ag ſtruidheagh ar n aimſhir air toir ſuaimhneiſh thalmhuidh, agus ag bathagh ar coguiſhe, le miſhg, le craos, le diamhanas agus macnus ammaideach, ſhibhs' d' an lear am peaca, gidheadh, a 'ta 'g a churr an gniomh, mar gu tugadh ſhibh dubh-'lan an De uillea-

chumhachdaich, agus gach do'rainn a 's urr' e a dheanamh, agus mar gu 'n abradh ſhibh riſh doll g' a chommas agus gun ar caomhnadh? cluinnibhs' uille nach cuimhnich Dia, agus nach bheill ag gabhail tlachd ann nithibh naomha, am ſocall no ann a'radh an Tighearna, ann ſmuaintibh no ann iom-radh air beatha ſhioruidh; ſhibhs' a 'ta neamh-churamach mu'r n anama nach baſaich, agus nach buillich aon uair ag ſeachainn ciod i an ſtaidd am bheill iad, am bheill iad mio-naomha, no naomhaichte agus deaſs r' an taiſhbineagh ann lathair an Tighearna! cluinnibhs' uill' a pheacaich ann aghaidh ſoilſhe, a thruaill ſhibh-fein le h ain-diadhachd, agus neimh-chreiddeimh, agus nach creidd ſocall De. An ti ag am bheill cluaſa chum eiſhdeachd, eiſhdeagh e gairm ghraſ-mhor, gidheadh, uamhaſach Dhe! 'ta ſuil aig-e oir-ibh ſadd na h uine ſho uille, 'ta ar peaca ſgriobht' ann an leabhar a chuimhne, agus cluinnidh ſhibh gu deimhin a riſh e; 'ta an leabhar air coimhead Dhe anns an am ſho, agus ſgriobhaidh ſhe air ar n anama e le h uamhaſaibh: agus ann ſhin coimhididh ſhibh-fein e: a dhaoine peacach, is truadh gun fhioſs ag-aibh ciod e ata ſhibh ag deanamh: agus co d' am bheill ſhibh ag toirt oilbheim ſadd na h uine

ſho! is dorchadas a ghrian fein ann lathair gloir na morachd ſhin, d' am bheill ſhibh ag toirt mio-mhodh gach la, agus a bhroſduich ſhibh chum feirg 'n ar n aghaidh fein. Cho b' urra na h aingle peacach a ſheaſſamh 'n a fhianaiſh, ach thilgeadh urchuir uamhaſach dhiu ann doimhne dorainn ſhioruidh! am bheill do croidhe ag cnuimhe diblidh mar ſhibhs', oil-bheim a thoirt do Dhia gu dubh-'lanach, agus curr ann aghaidh an De uillea-chumhachdaich a ghairm o neimhni shibh! Och! nach bheill am fioſs a 's lugha ag-aibh air an ſtaidd bhronaich ann am bheill na h anama shin, a bhroſduich an Dia neartmhor 'n an aghaidh fein. Theid ag ſocal De le 'n do ghairmeagh o neimh-ni thu, air do bhagradh gu neimh-ni air t aish. Cuirridh gruaim a ghnuish aſs d'ut, agus tilgidh she 'mach thu ann dorchadas iommallach. Cia toilleach dhiot na diabhola le 'n do bhuaireadh thu, ni ni bheill iad ach ag feitheamh ceadd an Tighearna, do d' ghlacadh agus do d' ghnathachadh mar an cuidd fein! agus ann shin bithidh tu ann ifrionn gun dail. Ma ta Dia ann a t aghaidh, 'ta gach ni ann a t aghaidh: ni bheill an ſaoghals' ach mar ghain-tir dh'ut giodh mor do ghradh air: ni bheill thu ach air do choimhead ann gu

la na feirge. Ta am breitheamh ag teachd, ta t anams' ag triall. Sheadh, ann uine ghearr, deir do chairde gu d' eug thu: agus chidh thu na nithe fhin air am bhcill thu ag deanamh di-meifh anoifh, agus mothaichidh tu gur fior an ni nach do chreidd thu ann am fearrann nam beo. Bheirr am bas leifh arguimeint nach fead thu a fhreagradh: arguimeint a thilgeas bonn os ceann gu turr, do bhreifhleach fhein-fpeifheil, agus do chonfpoid ann aghaidh focaill agus flighe Dhe. Agus ann fhin thig gradd-atharacha air t intinn. Ann fhin bith a' d' neimh-chreidmheach ma 's urr' thu. Sheafs ann fhin rifh gach briathar a bu ghnath leat a labhairt ann aghaidh nan fcrioptura, agus ann a-ghaidh beathaidh neamhaidh naomha. Dean a chuifh fhin a thagragh ann lathair an Tighearn' a bu ghnath leat a chonfachagh ann aghaidh do luchd teagaifhg agus na h aittim fhin air am bheill eagal De. Sheafs ann fhin re do fheann-bhar'ailibh, agus re do fmuaintibh di-meaffach air dicheall nan naomha: deaffaich anoifh do reafon a 's treifhe, fheafs fuas ann lathair do bhreitheamh agus tagair gu duin'eil cuifh do bheathaidh fheol-mhoir, fhaoghalt' agus ain-diadhaidh. Ach bith-eadh fiofs ag-at gu tagrar thu le neach nach fead thu a fmadagh uai-t, mar a fmadas tu do choimh-

chreatuire. O! anamain thruaidh mhealta! ni bheill ach ſgaile tanna ſeol-mhor eidir thu agus an ſheal-la uamhaſach ſhin, a chuirreas toſd or-t gu gair-rid agus a bheirr ceol agus run eille dh'ut! co'-luath as a thairngeas bas an curtin ſho, chidh thu ni a dh' fhagas gun ſmidd thu. Agus cia gradd a thig an la agus an uair ſhin? mun caith thu ach beagan tuill' uine re ſugradh, mun ceal-laich thu ach beagan tuille do lon ſo-bhlaſta, mun teagair thu ach beagan tuille do 'n urram agus do 'n t ſaibhreas ſhaoghalta, ſtruithear do chuibh-reann, criochnaichear do ſholas, triallaidh gach ni air an do ſhocraich thu t intinn, gach ni air an do reic thu do ſhlanai-fhear agus do ſhonnas; a-gus cho 'n fhagar ag-at ach an cuntas trom. Mar mheirleach ladronn, a ſhuigheas gu miſhgeach ceol-mhor anns an tigh-leanna, ag ol na braidd, gus am bith a mhuinneal ann ſas ag marc-ſhluagh a 'ta gu dian air a thoir, d' a glacadh: is ion-nann ſhibhs'. Am feadh ata ſhibh air mhiſhg le ro-churam agus ſolas feol-mhor, agus ag deanamh uaill aſs abhar ar naire, 'ta am bas gu dian air ar toir, d' ar glacadh, chum an t anam a ſpio-nagh aſſ-uibh, agus d'a iommain do 'n ait air am beag ata ſhibh anoiſh ag ſmuainteachadh. Ab-raibh an uair a bha ſhibh gniomhach dana ann

am peacadh, gun roibh maor ag teachd le cabhaig, d' ar glacadh agus d' ar curr gu bas; giodh nach faiceadh fhibh e, gidheadh nam bitheadh fiofs ag-aibh gu roibh e re teachd, nach cuirreadh fho ftadd air ar fugra, agus nach bitheadh fhibh ag fmuainteachadh air cabhaig a mhaoir, agus ag eifhdeachd dh' fheachainn cuin a bhuaileagh e an dorrus! is truadh nach tuigeadh fhibh cabhag baifh; giodh nach do rug e oir-ibh! ni bheill pofta co'-luath rifh! ni bheill maor air bith coi'-chinteach rifh! coi'-chinteach as a bheirr a ghrian follas d'ibh air maiddinn, giodh ta iommad mile aic-i re an ruidh anns an oiche: is coi'-chinteach a thig am bas gun dail oir-ibh, agus c'ait ann fhin am bheill ar fugra agus ar folas? an toir fhibh a dhubh-'lan gu fannoideach? an dean fhibh ball-magaidh do 'n dreim a thug rabha dh'ibh? am fearr ann fhin bith crabhach naomha, na faoghalt' agus ain-miannach? agus ann fhin co leifh na nithe fhin a theagair fhibh? nach faic fhibh gu bheill la agus fheachd-uin ag triall gun ftadd, oich' agus maiddinn ag leanmhuinn a cheile gu dluth, caidlidh fhibh fein, ach cho chaddal d' ar dorainn: ta ar triall'fa mall, ach is cabhagach am breitheamhnas a 'ta ann toir oir-ibh, glacaidh e fhibh gu h obbann agus

bheirr e ſhibh do dhioghaltas mar chabhartach. Is truadh gun ghliocas ag-aibh d' a thuigſhinn ſho, agus a ſmuainteachadh air ar crich dheirreannaich. An ti ag am bheill cluaſa chum eiſhdeachd, cluinneagh e, gairm Dhe ann la ſho a ſhlainte.

O! dhaoine peacach gun churam, is truadh gun fhir-eolas ag-aibh air mor-luach a ghraidh a 'ta ſhibh ag dearmad, agus air ſuill luach-mhoir Chioſt air am bheill ſhibh ag deanamh di-meiſh! och! gun fhir-eolas ag-aibh air ſaibhreas ſlainteil an t ſoiſgeil! is mairg gun an t eolas a 's lugha ag-aibh air cint agus ſirinn, gloir agus ſonnas na beathaidh ſhioruidh, air nach ſocraich ſhibh ar n intinne, agus nach gabh ſhibh os laimh iarraidh os ceann gach ni. Na'm bitheadh ach an t eolas a 's lugha ag-aibh air a bheathaidh gun chrich ann lathair Dhe, a bheatha a 'ta ſhibh anoiſh ag dearmad, cia gradd a thilgeadh ſhibh uai-bh ar peaca? cia gradd dh'atharaicheadh ſhibh ar n intinne agus ar beatha, ar giulan agus ar cuiddeachd, agus a philleadh ſhibh ar curam agus ſruth ar ceatſadha chum ſruth-chlaiſh eille? nach bu mhor am maga leibh aomadh leiſh a bhuaireas a 'ta anoiſh 'g ar mealladh agus 'g ar curr ar ſheacharan? cia ead-mhor a mhoſgladh ſhibh gu ſear'ail, air toir na beathaidh ro-ſhonna ſho?

cia durachdach a dheanadh ſhibh urnaidh re Dia? cia deinneaſach a bhitheadh ſhibh ag eiſhdeachd ag foghlam, agus ag fioſrachadh? cia ſonn-mhor ann an ſmuainteacha air naoimh-reachd De? cia gealtach roimh' pheaca, ann an ſmuain ann am briathar agus ann an gniomh? cia dileas ann an toilleachadh Dhe, agus ann am ſas ann naomhachd? o! nach b' adh-mhor an t atharachadh ſho? ciod air ſon nach creiddeadh ſhibh, agus nach tugadh ſhibh geill do fhior-fhocall De, a leigeas riſh d'ibh na nithe ſhioruidh glor-mhor ſho?

Sheadh, ceaddaichibh dhomh inſheadh dh'ibh gur beag ar n eolas air an eidir-dheallacha ſhin a 'ta air tallamh fein, eidir a bheatha ſhin a dhiult ſhibh, agus a bheatha ſhin a roighnich ſhibh. 'Ta na daoine naomhaicht' ann co'-chaint Dhe, an uair is gann ata do chroidhe ag-aibhſe ſmuainteachadh air, agus an uair nach bheill ſhibhs' ach ann co'-chaint an t ſaoghail agus na feola, 'ta an co'-luadar-'ſan air neamh, an uair ata ſhibhſe 'n ar coicreachaibh air an ionnad naomha ſhin, agus ar bolg ag-aibh mar Dhia, agus ſhibh ag ſmuainteachadh air nithe ſaoghalta. 'Ta iadſan ag iarraidh ſhealla do ghnuiſh ghlor-mhoir an Airdrigh, an uair nach bheill ſhibhs' ag iarraidh ni air bith a 's airde na an tallamhs'. 'Ta iadſan

ag teagradh ſa choinne na beathaidh gun crich, ann am bith iad mar na h aingle, an uair ata ſhibhſe gu ſaothaireach ag ruagadh nan ſamhla mealtach, agus ag teagradh nithe diom-buan nach meall ſhibh ach gairrid. Cia diblidh truadh a bheatha thalmhuidh, fheol-mhor, pheacach agus ain-diadhaidh, r'a coi'-meaſs re beathaidh ſpioradail luach-mhoir nan creidmheacha! is tric bu doillich truadh leam, bith ag amharc air macſamhuil nan daoine ſho, ag curr re drugaireachd ſhaoghalta, ag caitheagh am beathaidh le curam agus le ſaothair, gun ghne ſhollair, ach beagan loin agus eadaich, no beagan do thoic dhiom-buain, do ſhuaimhneas feol mhor, no do urram gaoitheil, mar nach bitheadh ni a bhu mho morluach ac-a r'a chuimhneachadh. Am bheill eidir-dhealllacha eidir beatha nan daoine ſho, agus beatha nam bruide ſhin a chaitheas an aimſhir re h ith agus re h obbair, agus ag tarraing aile na beathaidh, amhain chum as gu bith iad beo? cho bhlaiſh iad an ſolas neamhaidh ſhin a 's lon anama do 'n chreidmheach, agus air am bheill e ag teachd ann tir. B' fhearr leam beagan do 'n cho'-fhurtachd a 'ta an reamh-ſmuainteachadh air an oighreachd neamhaidh ag toirt do 'n fhir-chrioſtuidh, le oil-bheimibh agus le fhullungas gu leir, na

uillea-ſholas agus ſoirbheacha mealtach a pheacaich. Cho b' ail leam bith aon uair air mo bhiorradh gu di. mhair le h agartas coguiſh, no le ſmuaintibh doillear uamhaſach baiſh agus beathaidh re teachd, air gach eadail ſhaoghalt' a theagair an droch ſhluagh, no riſh an ionn doibh duil a bhith ac-a gu brath. Nam bithinn ſein ann an ſtaidd ſheol-mhoir neimh-iompoicht' luchd-aingidheachd, agus fioſs ag-am ach air na nithe ſhin a 's aithne dhomh, agus mi ag creidſhinn ach na nithe ſhin a 'ta mi anoiſh ag creidſhinn, ſhaoilinn gu bu reamh-bhlaſs air iſrionn mo bheatha: cia tric a ſmuaintichinn air uamhas an Tighearna, agus air la oilteil breitheamhnaiſh a 'ta ag teachd le moir-dheiffir do m' ionſuidh! is cinteach gu bitheadh bas agus iſrionn ann mo ſhraodharc do ſhior. smuaintichinn orr-a anns an la, agus bhruadairinn orr-a anns an oiche; luidhinn ſhios, agus mhoſglainn le geilt-chrioth, agus chaithinn mo bheatha gu h uamhaſach, air eagal gu tigeadh bas or-m roimh' iompocha. Bu bheag mo ſholas ann aon ni a ſhealbhaichinn; bu bheag mo thlachd do chuiddeachd, agus bu bheag mo ghairdeachas ann aon ni ſaoghalt' am ſeadh bu lear dhomh mi-ſein fa ſheirg agus fa mhallachd Dhe: b' eagal leam an guth ſho a chluintinn, " O! ammadain, ann nochd ſein iar-

" rar t anam or-t." Agus bhitheagh a bhreith uamhaſach ſho ſgriobht' air mo chogiuſh, " Ni " bheill ſhioth do 'n aingidh deir mo Dhia." Iſa. 48. 22. O! pheacacha truadh! Dh' fheadadh ſhibh beath' a 's ſolaſaiche na ſho a chaitheadh, nam bitheadh ſhibh ach toilleach; do rireadh toilleach, eiſhdeachd re Crioſt agus teachd dh'ionſuidh Dhe. Dh' fheadadh ſhibh ann ſhin tarraing dluth do Dhia le danadas, ar n athair neamhaidh a radh riſh, agus earbs' a dheanamh aſs gu muinghineach. Ma dh' amhairceas ſhibh air gealtanaſa, feadaidh ſhibh a radh is leinn fein iad ſho uille. Ma dh'amhairceas ſhibh air mallachd, feadaidh ſhibh a radh ſhaoragh uaidh-e ſho ſhinn. An uair a leaghas ſhibh an reachd, is lear dh'ibh cia uaidh a ſhaoradh ſhibh; an uair a leaghas ſhibh an ſoiſgeul, chi ſhibh ar Fear-ſaoraidh chi ſhibh ſruth-chlaiſh a ghraidh, a bheatha naomha, agus fhulungas; feadaidh shibh a lorgachadh ann an obbair ar ſlainte, air a dheachainn, air a dheara agus air fhuill. Chi shibh am bas lan-chloite, neamh foſgailte gu farſaing reidh, ar n aish-eiridh agus ar gloracha daighnicht' ann an aish-eiridh agus ann an gloracha ar Tighearna. Ma dh' amhairceas shibh air an naomhshluagh, feadaidh shibh ar brathaire agus ar co'-chompanaich a radh reu. Ma dh' amhairceas

shibh air daoine mio-naomha, is abhar gairdeachaish leibh gu do shaoradh shibh o 'n ſtaidd ſhin. Ma dhearcas ſhibh air na neamha ſpear-ghlan, air a ghrein, air a gheallaich agus air na realta ſior-ghlan gun aireamh, nach ionn d'ibh a radh, is glor-mhora gu neimh-chriochnaidheach gnuiſh ar n Arhair neamhuidh 'ne na na ſoilſhe dealrach ſhin uille; agus is glor-mhora an ſonnas a bheirr e mar oighreachd ſhioruidh d'a naomh-ſhluagh. Cho 'n fhacadh ſuil, cho chualadh cluas, agus cho do thuig croidhe duin' an t ſhioruidheachd ſhonna ghlor-mhor a gheall an Dia nach breagaichear d' a theaghlach reaſont' air tallamh, a bheirr geill d'a iartas. Ma ſmuainticheas ſhibh air an uaigh, feadaidh ſhibh a chuimhneachadh le gairdeachas gu bheill ar n Athair neamhaidh, ar Slanai-fhear beannuichte, agus an Spiorad glormhor, co'-dluth ann daimh d' ar luaire, as nach ſeadar a dhio-chuimhneachadh no a dhearmad; ach aith-bheodhaichear e ni 's cintiche, na na treabha luiſh-bheodh anns an earrach. Do bhridh gu bheill an t anam, freamh a choirp, ſhir-bheo; agus gu bheill Crioſt freamh a choirp agus an anama, ſhir-bheo. Sheadh, feadar am bas righ nan uamhas', a chuimhneachadh le gairdeachas; do bhridh gu roibh duil ag-aibh riſh, d' ar ſao-

ragh, o fhuighleach peacaidh agus amhghair; agus leigeadh rifh d'ibh na nithe fonna air an cualadh fhibh iomradh, chum as gu mothaicheadh fhibh o ar fiofrachadh fein cia luach-mhor a chuidd a roighnich fhibh, iodhon, creiddeamh, naomhachd, agus neimh-chealgaireachd. Leigear a chuifh fa 'r raidh fein a chairde caomh. Nach roighniche gu mor leibh, bith cinteach afs fonnas fhioruidh, agus bith deafs chum an faoghal fho fhag'ail air iartas baifh, na ar beath' a chaitheadh mar an aittim ain-diadhaidh, ag am bheill an croidhe trom-luchdaichte le deifhteann, oraifh, mifhg agus ro-churam na beathaidh fho, agus air an tig am bas gu h obbann? nach bu fholafach ar beatha, nan deanta oighreacha neamha dh'ibh, agus nan tugtadh cint d'ibh air teaffairginn an uair a dh' fhagas fhibh an faoghal fho? O! fheallaibh timchioll oir-ibh anoifh, fmuaintichibh ciod e ata fhibh ag deanamh, agus na tilgibh uai-bh an dochas fho air fon fir-neimh-ni. Cho toir an faoghal agus an fheoil mar-aon, d'ibh a leithid fho do dhochas folafach.

Gun luadh air an an-rath a thairngeas fhibh oir-ibh fein, 'ta fhibh draghail do dhaoin' eill', a n feadh ata fhibh neimh-iompoichte. Is draghail do 'n uachdaran ar curr fa reachd. 'Ta

ſhibh draghail d' ar luchd teagaiſhg le bith ag curr ann aghaidh an t ſollaiſh iuil a 'ta iad ag tairgſheadh dh'ibh. Ni bheill dragh air domhan a 's mo leo, na ar peaca agus ar n an-rath. 'Ta ſhibh draghail do 'n rioghachd, agus ag tarraing dioghaltaiſh De uirr-e. Is eigin gur ſhibh ata ag buaireadh ſhioth nan Eaglaiſhe, agus ag bacagh ar coi'-reite, ar deagh riaghail, agus ar leaſſacha beathaidh. Is eigin gur maſla draghail ſhibh do na h eaglaiſhibh ann am bheill ſhibh 'g ar foirneadh fein, agus do gach ionnad eill' ann am bith ſhibh. Och! a Thighearna! Cia bronach an gnothach ann Saſſonn fein, ann am bheill ſaibhreas an t ſoiſgeil os ceann gach aon rioghachd eill' air tallamh; ann am bheill teagaſg co'-ſhoillear choitcheann; agus gach cuiddeach' a b' ail leinn, co'-dluth dhuinn; an uair a choſgair an cloidheamh ſhinn; an uair a ruidh dioghaltas mar theinne trid an fhearrainn; an uair a ſhaoradh ſhinn; agus a choi'-cheangail trocair coi'-iongantach ſhinn re Dia; riſh an t ſoiſgeul; agus re beathaidh naomha: ſheadh, ann a dhiaidh ſho uille, gu bitheagh ar caithreacha, ar bailte agus ar duthaich, air an lionadh le h an-barr do ſhluagh neamh-naomhaichte, agus air luiſhtreadh le h ailgheaſh agus ain-mein mar a chi ſhinn le

mullad anns gach ait! ſhaoileadh neach ann diaidh an t ſollaiſh, a choſtaiſh, agus an dioghaltaiſh ſho uille; agus ann diaidh trocair ſho Dhe; gu deanadh ſluagh na rioghachd ſho coi'-cheangal dluth r'a cheile,gu pilleagh iad chum an Tighearna mar aon duine; agus dh' ionſuidh an luchd-munaidh, ag caoidh am peacaidh, agus ag aſlachadh orr-a gabhail leo, ann an uir-iſhleacha ſollaſach, ann an aidmheil peacaidh, ann an iarraidh maitheamhnaiſh o 'n Tighearna, agus ag guidheadh comhairle ſhlainteil d' an ſduireagh anns an am re teachd, agus gu b' aitt leo bith riaghlaichte leiſh an Spiorad o 'n leath a 's tigh, agus le miniſhteribh Chrioſt o 'n leath amach do reir focaill De. Shaoileadh neach ann diaidh uirrid reaſoin agus dearbhaidh as a chualadh ſhibh: agus ann diaidh nam meadhona agus na trocair ſho uille, nach d' fhagagh ann ar meaſg, aon neach aindiadhaidh, no an-ſaoghalta, no miſhgeach, agus nach bheill ann am baille ann ar duthaich, namhad do naomhachd, no neach air am-beag aithleaſſacha creiddeimh, no beaſa. Giodh nach do choi'-reitich ſhinn uille mu dheaſſ-ghnatha araid, no mu mhodh riaghlaidh eaglaiſh agus rioghachd; ſhaoileadh neach gu bu choir dhuinn roimh' an am ſho cordadh mu ar beath' a chaitheadh

gu neamhaidh naomha; gu freagarach umhal do Dhia, agus d'a mhinifhteribh, ann an fhioth agus ann an gradh d'a cheile. Ach mo thruaidh, cia fadd o na beafaibh fho ar muintir! 'ta an-barr dhiu ann an iommad ait, ag focrachagh an croidh' air nithe talmhuidh, gun iarraidh ac-a air rioghachd De agus a ceartas air tus, ach ag amharc air naomhachd mar ni gun fheim; ma chluintear urnaigh 'n an teaghlachaibh, cho 'n urnaigh intinneach dhurachdach gach la; ach bria-thara coi'-dheifh gun fheadh, an uair thearc a chuirrear ann ceill iad; cho do theagaifhgeadh eo-las Chrioft no coi'-cheangal nan grafa d' an fliochd; cho do thogbhadh fuas iad ann an tea-gafg an Tighearna, giodh do ghealladh fho afs an leath ann am baifhte. Cho toir iad tea-gafg flainteil d' an luchd-tuarufdail; ach ma ni iad an obbair cho 'n iarrar tuille. 'Ta barrachd do ghraoftachd neimh-gheanmnaidh, do 'n ain-chaint mhallaichte, do mhionnaibh gairrifhneach, agus do mhallacha oilteil 'n an teaghlachaibh na a chluintear do bhriatharaibh graf-mhor a 'ta chum foghlaim. Cia tearc teaghlach air am bheill eagal an Tighearna, agus a dh' fhiofraicheas ann am focall De, agus d'a mhinifhteribh, cia am modh air an coir dhoibh am beath' a riaghlachadh, a-

gus ciod e a ni iad! is tearc iad a 'ta toillcach bith teagaifhgte agus riaghlaichte, agus ag am bheill duil chroidheil re beathaidh fhioruidh! is iad a bhuidheann thearc a bheannuicheadh mar fho le Dia, gnath-fhocall nan coimhearfnacha. An uair a chi fhinn cuidd dhaoin', ag caitheagh am beathaidh le mifhg, uaill, agus an-faoghaltachd, agus a chuidd mhor dhiu ag gabhail roibheagan curaim d' an fonnas, giodh 'ta a chuifh mulladach gun teagamh air bith, gidheadh, is gann dh' fheadar an truaidh a leigeadh rifh doibh, agus is gainne gu mor dh' fheadar an teaffairginn agus an aith-leaffachadh: ach ann diaidh dhuinn gach ni a dheanamh a 'ta ann ar cumhachd, chum an teaffairginn o am peacaibh, is eigin duinn cuidd diu fhag'ail mar a fhuair fhinn iad. Ma thilgeas fhinn amach iad do reir focaill De o cho'-chommunn na h eaglaifh, ann diaidh dhoibh ar comhairl' a dhiultadh gu rag-mhuinnealach; laffaidh am fearg ann ar n aghaidh gu brafs, mar gu bu naimhde dhoibh fhinn; lionaidh an anama le mio-ruin agus bruchdaidh iad oir-n i; is fearr leo doll ann ordo catha, ann aghaidh an Tighearna, agus a naoimh-reachd, ann aghaidh eaglaifh, agus a mhinifhtere; na ann aghaidh a pheacaidh bhaf-mhoir. Sho ftaidd

bhronach Shaſſoinn, 'ta ar n uachdarana cairdeil do ghiùlan diadhaidh: 'ta ſar-chò'-throm ag-ainn chum còi'-reite agus aith-leaſſacha creiddeimh agus beaſa, agus is fàdda le miniſhteribh tairriſh an t ſoiſgeil gus an ſaic iad eaglaiſh De ſa dheagh riaghail, agus naoimh-reachd De mar riaghail beaſa ag gach neach: ach is beag nach bheill cumhachd peacaidh an t ſluaigh ag curr gach ni ann neimh-bridh. Is tearc ait ann am fead miniſhter tairriſh an t ſòiſgeil fior-fhoghlam ſmachdail Chrioſt a churr ann gniomh; no am peacach leiſh nach aithreach an giulan a 's maſlaich', fhogradh aſs cò'-chaidre na h eaglaiſh, no, o cho'-ghabhail ſuippeir an Tighearna, gun bhith mar chuſpair an-chaint ag cuidd mhòir do 'n t ſluagh: mar gu bu ghlice na h anama ain-eolach neamh-churamach ſho na an luchd teagaiſhg, ſheadh na Dia fein, agus mar gu b' fhearr an luchd riaghlaidh iad na an aittim riſh an d' earb Dia riaghail na h eaglaiſh. Agus mar ſho, ann an la ar ſioſrachaidh, an uair a bheirr Dia gairm dhuinn eaglaiſh fein aith-leaſſachadh, abraibh gu bheill na h uachdarana deonach, agus gu bheill na miniſhtere treibh-dhireach ro dheonach, gidheadh, 'ta an ſluagh ro ain-deònach, 'ta iad dall agus cruadhaichte le peaca, air achd as gu bheill iad, ſheadh, ann an la an t

ſollaiſh iuil agus tairgſhe nan graſa, ceannairceach naimhdeil ann aghaidh an t ſollaiſh ghraſ-mhoir, agus cho phill iad air impidh Dhe fein, a 'ta 'g an cuirreadh gu cairdeil, agus cho ghabh iad ſheal-la d' an ammaideachd, no eolas air an leaſs. Och! is truadh gun eolas ag ſluagh Shaſſoinn a-noish fein air na nithe shin a bhuinneas d' an shioth mum ſollaichear o 'n ſuilibh iad!

O! dhaoin' ammaideach truadh! c'i an draoidh-eachd a lion ar n anama le h uirrid boille, agus ar croidhe le h urrid marabhantaish as gur naimhde co'-bhaſ-mhor dh'ibh-fein shibh! an ruidh shibh co'-chroſſanta dhian chum dorainn, as nach fead focall De no impidh dhaoin' ar n intinne atharachadh, ar lamhan a bhacadh, no ſtadd a churr oir-ibh gus am ſag shibh ait ar teaſſairginn. Sheadh, a dhaoin' aingidh cho mhairr a bheatha sho gu brath; cho 'n fhuirrich an fhoidhid sho r'ibh gu shioruidh. Na ſaoilibh gu mio-ghnath-aich ſhibh ar Cruthai-fhear agus ar Fear-ſaoraidh; gu toir ſhibh geill d'a naimhdibh; gu truaill ſhibh ar anama fein; gu cuirr ſhibh dragh air an t ſaoghal; gu dean ſhibh ea-coir air an eaglaiſh; gu toir ſhibh oil-bheim do 'n t ſluagh dhiadhaidh; gu cuirr ſhibh campar air ar luchd-munaidh; no gu bac ſhibh aith-leaſſacha creiddeimh; na

ſaoilibh gu dean ſhibh ſho uille, agus nach creann ſhibh air. Ni bheill fioſs ag-aibh ciod e a choſtas ſho dh'ibh, ach gheibh ſhibh fioſs air gu gairrid, an uair a gabhas an Dia co'-thromach cuntas d'ibh, agus a bhuinneas e r'ibh air modh nach do bhuinn ar n uachdarana ſaoghalta no ar n Aodhaire neamh-acarach r'ibh, mur gabh ſhibh roimh dhorainn ſhioruidh le fir-iompocha, agus le gradd-umhlachd a thoirt do ghairm Dhe. An ti ag am bheill cluaſa chum eiſhdeachd cluinneagh e, am feadh ata ard-ghuth na trocair ag toirt cuirre dh'a.

Is lear dhomh cunnuil aingidh a 'ta air tuinneachadh gu teann ann an anamaibh morain dhaoin' ain-diadhaidh.

Saoilidh iad nach bheill Dia co'-churamach mu ſmuainte, bhriathara agus ghniomhara dhaoine, as ata a chleir ag curr ann ceill doibh; agus air an abhar ſhin, is ro bheag an curam fein diu. Chum an ain-diadhachd ſho a leigeil riſh do 'n dreim ſhin, cuirridh mi orr-a na ceiſhte ſho a leannas.

1. An ſaoil thu gur coi'-dheaſs le Dhia an duine no bruid thu? ma 's eadh, cia a chruthaich agus a choimhid thu? mur eadh, bith cinteach

gur maith leish do ghiulan a bhith mar dhuine. Ni bheill neach air bith co'-ammaideach as gu dean e obbair eallanta, gu tog e tigh no long, gun churam a ghabhail gu freagair iad am feim fein. Na leigeagh ar naire dh'ibh ammaideachd cho'-mhor a churr afs leath an De a 'ta neimh-mhearrachdach ann gliocas, as gu cruthaicheagh e creatuir co'-luach-mhor rish an duine, sgeadaichte le ceatsadhaibh co'-oirdheirc gun tuille curaim a ghabhail d'e. Ciod e mu'n d' thug Dia dh'ut anam commasach air eolas a ghabhail air fein; ciod e mu'n d' thug e croidhe dh'ut commasach air lassadh le gradh dh'a fein; ma 's coi'-dheass leish am bith thu eolach no ain-eolach air; an toir thu gradh no fuath dh'a? nach faic thu ann an cruitheachd an t saoghail, gach ni cumta no dealbhta chum fheim fein! 'ta na bruide ain-eolach air Dia; cho 'n urr' iad gradh a thoirt d'a, do bhridh nach do dhealbhagh iad chum na criche sho; ach 'ta do chruth'sa ag dearbhadh gu do chruthaicheadh do Dhia thu, agus fa choinne saoghail eille.

2. An saoil thu gu bheill Dia uillea-lathaireach, neimh-chriochnaidheach, agus lan-fhoghainteach? mur saoil thu sho, ni bheill thu ag creid-

fhinn gur Dia e; agus is mi-reafonta r'a fmuainteachadh gu do chruthaich Dia faoghal a 's mo mor-luach na e fein! oir cho cho'-partaich neach air bith tuille na ata aig-e fein. Ach ma 's eigin d'ut aidmheachadh gu bheill Dia uillea-lathaireach, agus co'-fhoghainteach do gach aon neach fa-leath, as giodh nach bitheadh creatuir air bith eill' aig-e r'a thoirt fa dearr, is eigin d'ut aidmheachadh nach bheill e neamh-churamhach mu chroidhe agus mu ghiulan clainn nan daoine: oir 'ta iad ann a fhealla do fhior. Is barr'ail mhaflach mu Dhia, mar bhith chriochnaidheach, neamh-fhoghainteach, neamh-lathaireach, a 'ta ag toirt air daoin' a fmuainteachadh gu bheill e neamh-churamach mu 'n croidh' agus mu 'n giulan.

3. An faoil thu gur comma le Dia ciod e a tharlas do d' chorp? an comma leifh am bith thu tinn no flan? beo no marbh? ma 's comma, co uaidh a fhuair thu beatha, flaint' agus lon faoghalta? ma fhuair thu o neach eill' ach o Dhia iad, innifh co e? nach bheill thu ag guidheadh beatha agus flaint' o Dhia? am bheill thu co'-an-dana as gu 'n abbair thu rifh, cho dean mi bun afs do chairdeas, cho bhith mi fa d' chom-

main, air ſon beathaidh no loin laidh cille? ma 'ta thu co'-an-dana as gu'n abbair thu ſho, is duine dall ain-diadhaidh thu. Ma ſhaoileas tu gu bheill ſpeiſh ag Dia do d' chorp, an ſaoil thu nach bheill ſpeiſh aig-e do t anam, a 's mo mor-luach? ma 'ta e ga t altram le ſaibhreas a mhaitheiſh nach traogh, bith cinteach nach coi'-dheaſs leiſh an toir thu gradh no ſuath dh'a ann eiric a chairdeiſh.

4. An creidd thu gur e Dia Aird-riaghlai-fhear an t ſaoghail? mur e, ni bheill an ſaoghal ſa riaghail cho'-thromaich air bith. Oir mar nach bheill cumhachd ag ſhith-bhreitheamh ach o an uachdaran; mar an ceadna, ni bheill cumhachd ag uachdaran ach o Dhia; ni mo ata uachdaran laghail ach ſa ughdaraſ-'ſan. Ach mur bheill ughdaras ag Dia, 'ta an ſaoghal aimh-reidh. Ach ma 's eigin d'ut aidmheachadh gur e Dia aird-riaghlai-fhear an t ſaoghail, cia neimh-ghlic agus mio-cho'-thromach an riaghlai-fhear a b' ail leats' a dheanamh dh'e, ma ſhaoileas tu gu bheill e coi'-dheaſs mu ruin agus mu ghiulan a chuidd ioch-darana? ni bheill ann ſho ach bith ag ſheanadh gur Dia e.

5. Ma 's coi'-dheaſs le Dia ciod e ata ann ar n intinnibh agus ann ar gniomharaibh. Ciod

air fon a dhealbh e lagh d'ar fmuaintibh, d' ar briatharaibh, agus d' ar gniomharaibh? an fparragh e oir-'n an ni bu chomma leifh? an toirmifhgeagh e am peaca coi'-teann na 'm bu choi'-dheafs leifh giodh do chuirreamaid ann gniomh e? an geallagh e beatha fhioruidh do 'n umhlachd naomha, na 'm bu choi'-dheafs leifh giodh do chaitheamaid ar beatha gu h eaf-umhal mio-naomha? am bagragh e daoin' ain-diadhaidh le h ifrionn na 'm bu choi'-dheafs leifh giodh do bhitheamaid ain-diadhaidh. Am bheill thu co'-ro-dhana as gu 'n abbair thu, gur maith leifh an Dia chumhachdach naomha, an faoghal a mhi-riaghlachadh le breig, agus daoin' a mhealladh gu h umhlachd? 'ta ag-ainn anns an lagh natura, cho 'n i amhain comhairl' ar leafs, ach dochas an t fonnaifh fhioruidh, agus bagar na dorainn bhioth-bhuain, afs eagmhuifh nach feadar an faoghal a riaghlachadh; agus air chint cho 'n ann le mealtaireachd, ata gliocas gun mhearrachd, uilica-chumhachd, agus maihteas nach traogh ag riaghlachagh an t faoghail.

6. Mur bitheadh Dia ro-churamach mu'r croidhe agus mu 'r giulan, ciod air fon a dheanagh e an faoghal freafdalach dhuinn? nach d'

thug e grian, geallach agus realt' a dheanamh an iuil dhuinn; an tallamh agus a luchd-aiteachaidh a fhreaſdal d'ar feim, le'm blagh agus le'm beathaidh; agus an abbair thu nach bheill e rochuramach mu'r croidh' agus mu'r giulan? 'ta ſho co'-ammaideach r'a radh, as giodh d' abradh tu gu do chruthaich Dia an ſaoghal ann diamhanas, agus nach do ghabh e curam air bith dh'e o 'n am ſhin.

7. Mur bitheadh Dia curamach mu leaſs ar n anama, cho chuirreagh e a Mhac d' ar ſaoradh, d' ar glannagh o aingidheachd, agus d' ar naomhachadh dho fein mar phopul dileas. 'Ta mor-luach-ſaoraidh an t ſluaigh pheacaich, agus deadh-run iongantach Dhe, ann an obbair a tearmainn, ag taiſhbineadh, gu ſoillear ag taiſhbineadh, nach bheill e coi'-dheaſs mu pheaca, agus gur ro-mhor a ghradh air naomhachd.

8. Mur tugadh Dia ſa dearr ar n anama agus ar beaſa, cho tugagh e mar obbair d'a mhiniſhteribh bith 'g ar cuirreadh gach la chum aith-reachaiſh, agus naomhachd beathaidh, cho ſparragh e orr-a uirrid ſaothair a bhuilleachagh air ſluagh peacach, chum an coſnadh do Dhia;

ni mo dh' ordoicheagh e chum na criche ſho, gach deadh ghniomh diamhair agus ſollas. Am bheill Dia ag ſparragh an t ſaothair ſho a bhuilleachadh air ni a 's comma leiſh;

9. Ni mo a chloidheadh Dia daoin' aingidh le h ifrionn na dorainn an taobh thall do 'n uaigh, no le dioghaltas uamhaſach an taobh a-bhos d'i, mar ata na milte ag mothachadh; na'm bitheagh e coi'-dheaſs mu'n ſmuainte, am briathara agus an gniomhara. Shaoilinn gu tuigeadh daoin' aingidh a 'ta ag oſnaidh ſa ſmachd coi'-tric, gu bheill ſuil ag Dia air an croidhe agus air an guilan.

10. Agus cia mar dh' ſheadas an ſpiorad naomha bith mar Fhear-naomhachaidh ag-ainn, ma 'ta Dia coi'-dheaſs, am bith ſhinn glan no neamh-ghlan? am bheill thu co'-ro-dhana as gu 'n abbair, no gu ſmuaintich thu gu do ghabh an Spiorad naomha obbair gun ſheim os laimh?

11. Shaoilinn gu tuigeadh ſhibh, ſheadh, o mhio-ruin a bhuaireadair, gu bheill Dia naomha, agus gur ſuathach leiſh ea-coir; agus gur fior ſhocall-'ſan, a 'ta ag toirt fioſs duinn air dioghal-

tas ſhioruidh a pheacaidh. 'Ta an ſcrioptur ag toirt fioſs duinn air tuiſhle, nan aingle, agus gu d' rinn am peaca diabh'la do mhoran diu, agus eas-cairde mio-runach do ſhonnas an duine. Agus nach leor-ſhoillcar dh'ibh gur fior ſhin? cia mar eill' a bhitheagh iad ag buaireadh dhaoine co'-dhurachdach, mar ata ſhinn ag mothachadh o ar fioſſrachadh fein? no mur lain-dearbha leiſh an neimh-chreidmheach ſho, ciod uim' a dhealbh iad coi'-lin in'leachd a tharraing dhaoine o an Dia, agus o an ſonnas, mar a rinn iad? ciod uim' a thaiſhbin iad iad fein do choi'-lin neach ann cruitheachdaibh agus ann riochdaibh uamhaſach, agus mu ghnothaiche milteach, a 'ta gu leor-ſhoillear ag dearbhadh an corr mulladach deiſh-teannach, an eaſ-cairdeas mallaichte do Dhia agus do dhaoinibh, agus an dian-thogradh chum daoin' a mhealladh chum ſlighe peacaidh, d' an crioch leir-ſgrioſs? mur creidd an neimh-chreidmheach gu bhcill diabh'la do rireadh ann, no ſpiorada mio-runach truadh, d' an do thilg am Meſſiah neart-mhor, urchur uamhaſach o airde nam flaitheaſa, chum doimhn' ifrionn na dorainn, d' an ſhior-chlaoidh air ſon an ſaint an-barraich inbhe, diabhla le 'm miann an cinnea-daon' a tharraing le 'n in'leachdaibh chum

an ionnada comhnuidh dorainneach fein; mur creidd an neimh-chreidmheach fho, thigeagh e agus reafonaicheagh e a chuifh reumfa, agus gun dail air bith, bheirr mi dh'a coi'-lion dearbha gun teagamh, as nach bith fmidd aig-e r'a radh ann aghaidh an cint agus am firinn, mur abbair e nach creidd e. Uirrid dearbhaidh, as nach toir mi buidheachas do 'n neimh-chreidmheach ain-diadhaidh air fon geill a thoirt dhomh, mur toir e tharraifh d'a reafon, ann ait ceadd a thoirt d'a dearcagh air follas iuil na firinn.

12. Fa dheoigh, ma fhaoileas fhibh do rireadh, gu bheill Dia (an t aird-riaghlaidh-fhear fhioruidh, uillea-lathaireach, a ta ag congmhail fuas an t faoghail le h uillea-chumhachd,) ag gabhail coi'-beag curaim do dhaoinibh agus d' an gniomharaibh; agus gu bheill e coi'-dheafs am bith iad naomha no mio-naomha, umhal no eafumhal d'a lagh: ann fhin, meaffaidh fhibh, mar mo bharr'ail, gur coi'-beag curaim is coir dh'ibhs' agus d' ar co'-brathairibh a ghabhail do na nithibh fhin.

Air an abhar fhin is eigin domh da cheift a churr oir-ibh ann fho.

1. An comma leibh ciod e a labhras daoin' eill'

um-aibh, no a ni iad oir-ibh? am bu taitneach leibh gu mafluichcagh, agus gu mio-ghnathaich-cagh iad fhibh; no gu cuirreagh iad teinne r'ar tigh, no r'ar bailtibh; no gu millcagh iad ar mnaidh, ar clann, agus ar 'n eallach; no gu cuirreagh iad fhibh-fein ann gainn-tir, chum ar lot agus ar cofgraidh? ma 's mor an t abhar gear-rain leibh an an-chaint a bheirr daoin' eille dh'-ibh, agus an ea-coir a ni iad oir-ibh; am bheill fhibh co'-mhor air boille, as gu faoil fhibh nach olc leifh an Dia uillea chumhachdach naomh' an an-chaint a bheirrear, agus an ea-coir a nithear air fein, no air a luchd-muintiora, agus fhin, le cnui-mhibh coi'-diblidh re daoinibh, a chruthaichcagh le a lamhaibh fein? mur fagagh ar fein-fpeifh dall agus claoin-bhreitheach fhibh, bu lear dh'ibh gur toilteanaich' ar tuille dioghaltaifh aon pheac' ann aghaidh Dhe, na deich mile do mhiltibh peac' ann aghaidh thruaghana fuarach mar fhibh-fe. Nach eidir-dhcallaich fhibh deagh fhear-tua-rufdail, o dhroch fhear-tuarufdail? leanabh umhal, o leanabh eaf-umhal? Mac a chuirreas anam ann cuntart air ar fon, o mhac leifh am fadda gus an leagar le faigheid baifh fhibh, chum 's gu fheal-bhaich e-fein ar n oighreachd? carraid dileas o eaf-carraid milteach? mur eidir-dhcallaich, cho

daoine ſhibh, ach creatuire eill' ann riochd dhaoine. Ma dh' eidir-dheallaicheas, ann ſhin, is meaſſa ſhibh na daoinibh, ma b' ail leibh nach eidir-dheallaicheagh an t uillea-chumhachdach, ach gu gann, na h anama naomha le 'n ionmhuinn e os ceann an t ſaoghail gu h iomlan; o na h anamaibh mio-naomha nach toir ſa dearr e.

2. Chuirrinn mar cheiſt oir-ibh am bu mhaith no am b' olc leibh, gu tugadh na h uachdarana ſaoghalta ſa dearr briathara agus gniomhara nan iochdarana? ma b' olc leibh ſho, ciod e a b' aitt leibh, ach gu rachagh an ſaoghal uill' air ai'-reite; gu feadagh am meirleach aim-beartach ar creachadh; gu feadadh luchd mio-ruin ar marbhadh agus ar murt; gu ſeadadh daoine ſantach ar n aitreabh, ar fearrann, ar n eallach agus ar maoin a thoirt uai-bh; agus gu feadadh luchd diolanaiſh agus adhaltrannaiſh ar mnaidh phoſta agus ar n inghin' a thruailleadh? anoiſh nan tarladh na nithe ſhin a b' aitt leibh, b' uamhaſach ar dorainn! ach mur taitneach leibh an aimh-reite ſho, ann ſhin, is daoine ro mhi-reaſonta ſhibh, nam b' ail leibh gu tugadh na h uachdarana ſaoghalta gniomhara dhaoine ſa dearr, agus nach tugadh Dia, ard-uachdaran nan uille bheo ſa dearr iad. Ma b' ail leibh gu croch-

adh na h uachdarana ſaoghalta an dream a ni ea-coir oir-ibh, agus nach buinneagh an t uachdaran ſhioruidh riſh an dreim a ni ea-coir air fein, a ni di-meaſs air a lagh, agus tailceas air ughdaras, lochd a 's mo gu neimh-chriochnaidheach na aon ea-coir a nithear air duine. Mar gu b' ail leibh gu ſmachdaichteadh daoin' ea-corach le maoraibh, gun riogh, gun bhreitheamh, d'an toirt fa dearr, oir 'ta riogh ni 's iſhle gu h anmor fa ughdaras De, na 'ta maor fa ughdaras riogh.

C'uim-e cheilthear an fhirinn! 'Ta daoin' aingidh air tuitteam co'-fhadd o Dhia, agus co'-domhainn annt-a fein, as gu bheill iad mar Dhe 'n am barr'ailibh mearrachdach fein, agus cho 'n aithne dhoibh Dia, ach iad fein: agus air an abhar ſhin, b' ail leo gu tugtadh fa dearr gach ea-coir a nithear orr-a agus maith a bheirrear dhoibh. Ach b' ail leo nach cuirteadh ann ſuim air bith, an ea-coir a nithear air Dia, no an eaſ-umhlachd a bheirrear dh'a. 'Ta ſmuainte co'-mhaſlach agus co'-mhio-mhor ac-a air Dia, (as giodh bu chreatuir mar iad fein e, nach fead bith ach anns an aon ait, anns an aon am,) as gu bheill iad ag toirt orr' a fhreaſdal a mhaſlachadh agus a ſmuainteachadh nach cuirr e ann ſuim am maith no

an t olc, agus nach toir e ſa dearr an duine diadhaidh, agus nach ſmachdaich e an duin' ain-diadhaidh, ach gu bheill e mar iodhola nam finneacha, ag am bheill ſuile leiſh nach lear dhoibh, cluaſa leiſh nach cluinn iad, agus lamha leiſh nach cuirr iad cumhachd ann gniomh. Ach an uair dh' fhoſglas Dia leabhar a chuimhne, ann am bheill ſgriobht' an aittim ſhin air am bheill eagal fein agus a ſmuainticheas air ainm, agus an uair a deirr an Triath reu, anns an am ann an dean e ſuas a ſheada, "Is leams' an dream "ſho;" agus caomhnaidh ſhe iad mar a chaomhnas Athair a Mhac umhal, ann ſhin thig daoin' ain-diadhaidh g' an ceill, agus ſaorar daoine diadhaidh o 'm fullangas agus o an eagal gu ſhioruidh, agus eidir-dheallaichidh am breitheamh luchd deagh bheaſa, o luchd mi-bheaſa, agus an dream a bheirr geil d'a, o 'n dreim nach toir. Mal. 3. 16, 17, 18.

Chluinn mi cunnuil eille ro choitcheann ann am briatharaibh dhaoin' ain-diadhaidh, gu h araid o cheann ghairrid: deirr ſhiad, "Cho 'n urra ſhinn "gniomh air bith a dheanamh aſs eagmhuiſh "De; 'ta ſhinn gun ghras mur toir e dhuinn "e; agus ma bheirr, pillidh ſhinn gu gradd; "mur do reamh-ordoich e ſhinn chum ſonnaiſh,

" agus mur pill e-fein ſhinn, am ſead ſhinn " ſhinn-fein a philleadh, no a theaſſairginn? cho " 'n ann anns an neach a mhiannaicheas no anns " an neach a ruidheas ata ſho." Agus ann ſhin ſaolidh iad gu bheill an leith-ſgeul gabhta.

Fhreagair mi a chunnuil ſho cheanna, ſheadh anns an leabhar ſho fein; ach ceaddaichibh dhomh anoiſh an uirrid ſho a radh.

1. Giodh nach urra ſhibh ſhibh-ſein a theaſſairginn; is urra ſhibh deoch do neimh bhaſmhoir a ghabhail chum ar dochainn. Is e Dia amhain a naomhaicheas ar n anama; ach cia a thruaill iad? an gabh ſhibh deoch do neimh bhaſmhoir gu deonach, do bhridh nach urra ſhibh ſhibh-ſein a theaſſairginn? ſhaoilinn mur urra ſhibh mearrachd a pheacaidh a leaſſachadh, gur mo bu choir dh'ibh ſgurr dh'e, agus bith air ar faicill roimh-e.

2. Giodh nach iompoichear ſhibh ach le gras ſonraicht' Dhe, gidheadh is ſeimeil dh'ibh fioſs a bhith ag-aibh, gu toir an Tighearn' a ghras, ann an gnathacha nam meadhona naomh' a dheonaich e-fein chum na criche ſhin; agus ſeadaidh an gras coitcheann, neart a thoirt dh'ibh na meadhona ſhin a ghnathachadh; agus am peacadh milteach a chongmhail o bhriſheagh amach ann

an gniomharaibh. Am fead fhibh a radh le firinn, gu bheill fhibh ag deanamh uirrid as ata ann ar commas? am fead fhibh gabhail fheach tigh an oil, no deoch bhuaireafach a fheachnadh? no fgurr do 'n chommunn a chruadhaicheas ann am peaca fhibh? am bheill commas ag-aibh doll dh' eifhdeachd focaill De, agus fmuainteachadh air an teagafg a chluinn fhibh, air pilleadh dh'ibh chum ar n ionnada comhnuidh? Agus fmuainteachadh ann uaigneas, air ar ftaidd fein, agus air nithe fhioruidh? am beill fhibh commafach deagh leabhar a leaghadh, o la gu la, gu fonraicht' air la an Tighearna, agus doll ann co'-chaint luchd eagail De? cho 'n fhead fhibh a radh le firinn, gu do rinn fhibh do reir ar commaifh.

3. Agus air an abhar fhin, bithibh cinteach gu caill fhibh coir air gras agus cuiddeachadh Dhe, le 'r peaca toille, agus le'r neamh-churam, giodh nach fead fhibh gun ghras, pilleadh re Dia. Mur dean fhibh na dh' fheadas fhibh, is ceart do Dhia an gras fhin a dhuiltadh dh'ibh, leifh am feadadh fhibh tuille mor a dheanamh.

4. Na fmuaintichibh mu ordocha Dhe, gu do fgarr e a chrioch o na meadhonaibh, ach gu do choi'-cheangail e gu teann re cheill' iad. Cho

do reamh-ordoich Dia ſonnas ſhioruidh riamh, ach do 'n t ſluagh naomhaichte, no truaigh bhioth-bhuan ach do 'n t ſluagh mhio-naomhaichte. Reamh-ordoich Dia coi'-chinteach o ſhioruidh-eachd, am bith barr ar fearrainn tarbhach no mio-tharbhach am bliadhan, agus a cheart aim-ſhir a bhitheas ſhibh beo air tallamh; as a reamh-ordoich e an ſhealbhaich no nach ſhealbh-aich ſhibh ſonnas bioth-bhuan. Mheaſſadh ſhibh mar ammadan, an neach a ſguirreadh do threa-bha, do churr, agus do chliatha, ag radh, " Ma " reamh-ordoich Dia, gu bith barr m' fhearrainn " tarbhach trom, tarlaidh ſho, giodh nach treabh, " nach cuirr, agus nach cliath mi. Ma reamh-" ordoich Dia ſaoghal fadda dhomh, meallaidh " mi e, giodh nach ith agus nach ol mi; ach " mur do reamh-ordoich e ſho, cho chum bia " no deoch beo mi." An aithne dh'ibh am frea-gra bheirr ſhibh air a leithid ſho do dhuine? ma 's aithne thugaibh am freagra ceadn' oir-ibh fein; oir is ionnann a chuiſh: 'ta ordocha Dhe coi'-chinteach mu ar corpa, as ata e mu ar n anama. Mur aithne dh'ibh am freagra, dearbh-aibh gach co'-dhuna dhiu ſhin air ar corpa, mu 'n gabh ſhibh do dhanadas am feachainn air ar n anama: feachaibh ar tus an cum Dia ſuas

ſhibh gun bhia, gun deoch, gun eadach; an toir e barr tarbhach dh'ibh, gun treabha, gun ſaothair; an treoraich e gu ceann ar n uighe ſhibh gun aſtar, gun dicheall: agus ma ſhoirbhicheas ſhibh ann ſho, ſeachaibh 'n a dhiaidh ſhin, an treoraich Dia ſhibh chum ſhlaitheiſh na gloire, gun ghnathacha dicheallach a dheanamh air meadhona nan graſa; agus ſuidhibh ſhios, agus abraibh, cho 'n urra ſhinn ſhinn-fein a naomhachadh.

Mar a bhuinneas do 'n t ſaor-thoill, mu 'n do chonſaich ſhibh co'-ſhadd: ni bheill na Diadhaire ag mio-chordagh uimp-i, co'-mhor as a ſhaoileas ſhibh. 'Ta Auguſtinus agus Pelagius, 'ta Calmhinus agus Arminius, 'ta a Chleir dhominicanach agus a Chleir Jeſuiteach gu h aoinſgeulach, agus gu coitcheann, ag dearbhadh ſaorthoill an duine; deirr luchd an fhir-chreiddeimh, gu bheill an t ſaor-thoill truailte agus ag claonadh gu h aimh-leaſs. Thagair Epiphanius Origenes, air ſon gu dubhairt e gu do chaill an duine dreach na diadhachd, agus chuirr e ſho aſs a leath mar mhi-chreiddeamh. Gidheadh feadaidh neach a radh le firinn, gu do chaill an duine dreach na diadhachd; agus feadaidh nach eill' a radh nach do chaill. Oir 'ta da dhreach

dhiadhaidh air an duine: h aon diu natura, iodhon, reafon agus faor-thoill, agus cho do chailleagh iad fho. Ta an dreach eille ceatfadhach, agus beafach, agus is i fho an naomhachd, agus chailleadh moran d' i, ach dh'aifhigeadh agus dh' ath-nuadhaicheadh le gras i. Is neach gun tuigfh' a dhiultas gu bheill toill anns an duin' a 'ta faor do bhridh natuir, faor a fheachnagh uille agus a leanmhuinn maitheifh. Ach ni bheill i faor o dhroch-thograibh. Is cleachdainn d'i (o an-barr ain-eolaifh agus mio-fhaicill,) bith gu tric ann aghaidh Dhe agus naomhachd, agus ag claonadh gu nithe talmhuidh feol-mhor. 'Ta i 'n a traill ag togra peacach. Shaoilinn nach feadagh an creidmheach crioftuidh, no am mio-chreidmheach a thainig gu h aoifh agus neart reafoin, fho a fheanadh no a dhiultadh. Ach is mulladach le m' anam, ann diaidh m' uille theagaifhg agus m' impidh, gu bheill e ag-am r'a aidmheachadh le dubh-bron, nach bheill deagh-thogra, no an t faor-thoill fpioradail ann-aibh; oir nam bitheadh, cho 'n fheimeadh fhibh a leithid fho do leabhar a churr impidh oir-ibh dorainn a fheachnadh, agus fonnas a roighneachadh. Ma 'ta eafbhuidh na faor-thoille fpioradail fho oir-ibh, cho ghabh fhin ar leith-fgeul, ach meadaichidh e ar

truaidh, agus an-tromaichidh ſhe ar dioghaltas: do bhridh gu ſead ſhibh righeachd air uirrid d'i, as a cheaddaicheas neamh-fhoir-ſidheachd ar natuir dh'ibh a ſhealbhachadh. Oir 'ta ſhearmonach' an fhocaill, eiſhdeachd churamach, agus giulan do reir an teagaiſhg fhallainn a chluinn ſhibh; 'n am meadhonaibh ſonraicht' agus 'n an ſheola, chum righeachd air ſaor-thoill ſpioradail, no dian-thogra ſlainteil, a roighnicheas ar leaſs, agus a ſheachnas ar n aimh-leaſs.

Sheadh, a mhuintir ionmhuinn, ceaddaichibh dhomh tri athchuinge iarruidh oir-ibh, agus ann ſhin ſguirridh mi.

Leaghaibh an leabhran ſho gu durachdach; agus ma dh' fheimeas neach air bith d' ar teaghlachaibh e, leaghaibh a riſh, agus a riſh e: agus nan rachadh luchd eagail De, o am gu h am, dh' ionſuidh an coimhearſnach' ain-eolach, agus an leabhar ſho no a leithid eill' air an ſteidh cheadn' a leaghadh dhoibh, dh' fheadtadh gu bitheagh iad 'n am meadhonaibh a choſnagh anama. Ma bhitheas ſhibh coi'-leaſg mu 'r ſaothair, as nach leagh ſhibh air m' impidh an teagaſg aith-ghearr ſho, chum ar ſlainte fein, ni bheill ach ſpeiſh ro bheag ag-aibh d' ar n anamaibh; agus is ceart an ni gu rachadh ſhibh am mugha.

2. Ann diaidh dh'ibh an leabhran ſho a leaghadh a riſh, agus a riſh, ſparrainn oir-ibh doll air uaigneas, agus an ni ſhin a leagh ſhibh a ranſachadh feadh tammaill, agus a ſmuainteachadh ag-aibh fein ann lathair an Tighearn', am bheill e fior, am bheill e maothachadh ar n anama, agus am mithich leibh amharc mu 'r timchioll. Ghuidhinn oir-ibh mar an ceadna, gu lubadh ſhibh ar gluna gu h urramach crabhach, agus gu 'n aſlaicheadh ſhibh air an Tighearn', ar ſuile fhoſglagh a learſainn na ſirinn; ar n anama iompochagh a thoirt graidh laſta dh'a fein; agus gu guidheadh ſhibh uaidh-e gach gras ſlainteil a dhearmaid ſhibh co'-fhadd, agus gnathaichibh an obbair ſhin o la gu la, gus an lain-iompoichear ar n anama. Of-barr, rachaibh dh' ionſuidh ar n aodhaire, re 'n d' earb Crioſt ar ſaodachadh chum iniltre na ſlainte ſhioruidh, agus a 'ta ag gabhail curaim d' ar ſlainte, agus d' ar tearmann ſpioradail, mar a ghabhas leigh curam d' ar ſlainte chorporadh, agus iarraibh orr-a an t ſlighe air an coir dh'ibh triall a ſheoladh dh'ibh; agus thugaibh fioſs doibh air ſtaidd ar n anama, chum 's gu bith an comhairle agus an comhna ag-aibh mar chuiddeacha. No mur bheill fear teagaiſhg dileas ag-aibh, ann ar ſgireachd fein,

rachaibh dh' ionſuidh fir eill' a chuiddicheas leibh ann ar feim an-barrach.

3. Co'-luath as a gheibh ſhibh, le leaghadh, ſmuainteachadh, agus comhairle fir-theagaiſhg, mothachadh do pheaca agus do thruaigh; agus eolas ar dleaſtanaiſh, ar ſonnaiſh, agus ar n ioc-ſhlainte; na deanaibh maille ach treigibh ar communn agus ar giulan peacach gun dail; agus pillibh re Dia, agus freagraibh a ghairm. Ma 's ionmhuinn leibh ar n anama fein, thugaibh fa dearr nach diult ſhibh gairm ard-ghuthach Dhe, agus nach much ſhibh ar coguſha; chum 's nach meaſſa dh'ibh ann an la a bhreitheamhnaiſh, na do Shodom agus do Ghomorrah. Iarraibh o Dhia eolas na firinn; mar a b' aitt leibh ag-aibh e: agus na meallaibh ar n anama fein gu toilleil. Ranſaichibh an ſcrioptur naomha gach la, agus ſeachaibh am bheill a chuiſh mar a chluinn ſhibh o ar luchd teagaiſhg; ſeachaibh an tearuinte dh'ibh ſhibh-fein earbſadh re neamh no re tallamh; am ſearr dh'ibh Dia a leanmhuinn na duine; reaſon a leanmhuinn na ain-miann; am fearr dh'ibh ar beath' a chaithcagh ann am fior-ghlain gun ſmall, no ann am peaca graineil; agus an tearuint' dh'ibh buanachagh ann an ſtaidd neamh-naomhaichte aon la

ni 's faidde; agus ann diaidh dh'ibh ammus air an ni a 's fearr, togaibh e mar roghainn gun dail. Ma b' ail leibh bith dileas d' ar n anamaibh fein; agus mur ionmhuinn leibh fhiordhorainn, guidhim oir-ibh, ann ainm an Tighearna gabhaibh a chomhairle reafonta fho. O! nach bu fhonn' an rioghachd fho, agus nach bu fhonna gach baille agus duthaich int-i, nam b' urra fhinn impidh a churr air ar coimhearfnach' aontachadh leifh an earrail fheimeil fho! nach b' aitt leifh gach aodhaire dileas amharc air a thread ag fas naomha, neamhuidh do rireadh! B' e fho coi'-reite, fhith, tearmann, agus uaill ar n eaglaifhe; fonnas ar coimhearfnach', agus co'-fhurtachd ar n anama. Ann fhin, cia h intinneach a fhearmonaicheamaid fhith agus fuafgla dh'ibh; agus a fhritheolamaid dh'ibh baifhte agus fuipper an Tighearna; na deaff-ghnatha fhin a 'ta ag ciallachadh nafga na fhith? agus cia mor an gradh agus an gairdeachas leifh an caitheamaid ar beath' ann ar cuiddeachd? ag adhart ar baifh, cia dochafach a bheirreamaid mifhneach d' ar n anamaibh, an uair a thriallagh iad chum faoghail eille? agus ann am ar n allacaidh cia croidheil a ghabhamaid ceadd d'ibh ag an uaigh, ann duil co'-dhail a chongmhail

r' ar n anamaibh ann an rioghachd nam flaith-easa; agus ann dochas ar corpa fhaicshinn, ardaichte chum an ionnaid ghlor-mhoir shin. Ach ma bhuanaicheas shibh ann an giulan neamh-churamach, ain-colach, collaidh, saoghalta, agus mio-naomha; agus mur sead ar guidhe durach-dach agus ar saothair, impidh a chur oir-ibh gun shibh-fein a leir-sgriossadh gu deonach; ann shin leannamaid eishempleir ar Tighearn' a 'ta speisheil mu 'n bheagan shead' a 'ta aig-e, agus mu 'n treadan a ghabhas an rioghachd neamh-aidh mar oidhreachd, an uair a shealbhaicheas am mor-shluagh aingidh, an dorainn a thoill iad. Is tearc nithe luach-mhor an domhain. Ni bheill iommad grian, no geallach, anns an t saoghal sho. Is beag do 'n chruinne-che a 's or, no a 's airgid. Is tearc righre, flaithe agus ard-uaishle, ann am measg clainn nan daoine. Cho mhor ata gear-chuisheach, glic air tallamh. Air an abhar shin, ma 'ta an geata cumhainn, agus an t slighe aimh-leathan, is tearc iad a gheibh son-nas; gidheadh, gheibh Dia a ghloir, agus a sho-las fein, anns a buidhinn theirc shin. An uair a thig Criost le ainglibh cumhachdach, ann an teinne lassaradh, a dheanamh dioghaltaish air an dreim nach gabh eolas air Dia, agus nach to'r

geil d'a shoisgeul, cliudhaichear a theachd leish a naomh-shluagh, agus is abhar iongantaish aitt e do gach creidmheach.

Mar a bhuinneas do 'n chuidd eille do 'n chinnea-daona, mar dh' aontaich Dia an t Athair an cruthachadh; agus Dia am Mac paineachas am peacaidh a ghiulan air a chroich, agus mar nach do mheasś e am fullangas shin faon, giodh do bha fioss aig-e, le diulta naomhachaidh an Spioraid, gu milleagh iad iad fein, fa dheirre; mar an ceadna, giodh nach feadar iad shin a chruinnieachadh chum Chriost, cho mheass luchd teagaishg an t Soisgeil gu bheill an saothair uille cailte.

A leaghoir sguirridh mishe dhiot, an uair a leaghas tu an leabhar sho; ach cho do sguirr am peaca dhiot, sheadh am peaca shin a shaoil thu a dhio-chuimhnicheadh o chian f hadda. Cho do sguirr an diabhol diot, giodh nach saic thu anns an ams' e. Cho do sguirr Dia dhiot, do bhridh nach ail leats' gu sguirr thu air impidh-'sin, do 'n pheaca mhilteach, a fhuair lamh-ann-uachdar or-t. Sgriobh mi an impidh sho dh'ut, mar do neach ag am bheill fioss gu bheill e ag doll chum saoghail eille gu gairrid, saoghal, ann am saic e-fein na nithe shin air an do labhair

mi. Mar a b' ail leat am feafda mifh' a choinneachadh le gairdeachas ann lathair an Tighearn' a chruthaich fhinn le cheile; mar a b' ail leat tearnagh o 'n phlaigh fhioruidh a dheaffaicheadh do gach neach a ni di-meafs air fonnas; gach neach nach do naomhaicheadh le Spiorad nan grafa; agus leifh nach ionmhuinn co'-chommunn nan naomha, mar bhall do 'n eaglaifh fhior-ghlain choit-cheann; mar ata duil ag-at gu faic thu gnuifh Chrioft am breitheamh, agus morachd Dhe an Athair ann fhith fholafaich; agus gu gabhar thu gu failteach chum rioghachd na gloir' am feafd', an uair dh' iommainear lom-nochta afs fearrann nam beo thu; guidhim, guidhim or-t, cluinn gairm Dhe, agus freagair i; pill le ruin fheafmhaich anama, chum as gu fhealbhaich thu beatha fhioruidh. Mur gabh thu re cuirre Dhe, agus gun fhior-abhar ag-at a dhiultagh, ach t an-toill fein; 'ta mi ag toirt iartuifh theann dh'ut freagragh air a fhon fho, ann lathair an Tighearna ann an la a bhreitheamhnaifh, agus ag fparragh or-t, fiadhnaifh a thogmhail leams' ann fhin, gu d' thug mi rabha dh'ut, agus gu bheill thu mar chobhartach ag an diabhol, cho 'n ann do bhridh nach d' fhuair thu cuirre gu pilleadh chum beatha fhon-

na, ach do bhridh nach d' thug thu creiddeas no geill do 'n chuirre; mar a dhearbhar os-barr le fiadhnaish

Do chomhairlich dhurachdaich,

RICHARD BAXTER.

S U I M

# AN LEABHAIR SHO.

Reamh-radh do an t ſluagh neimh-iompoicht', ag ſparragh orr-a pilleadh, agus ag ſreagradh cuidd * chunnuile.

*An teagaſg minichte.*

*Teagaſg* 1. Is e lagh neamh-chaochladhach Dhe, gur eigin do luchd-aingidheachd iompochadh no baſachadh.

*An Dearbha.*

*Cunnuil.* Cho bhith Dia coi'-mhio-throcaireach as gu cuirr e am mugha ſhinn.

*Am Freagra.*

*Am Feim.*

Co iad na daoin' aingidh, agus ciod e an t iompocha; agus cia am modh air an aithnichear am bheill ſhinn aingidh no iompoichte?

*An Co'-churr.*

*Teagaſg* 2. Is e gealla Dhe gu bith daoin' aingidh beo, ma philleas iad, gu h iom-lan, agus gu neimh-chealgach.

*An Dearbha.*

*Teagaſg* 3. Is taitneach le Dia iompocha agus

* objections.

ſonnas dhaoine, ach cho taitneach leiſh am bas agus an dorainn: is roighniche leiſh gu pilleadh agus gu mairreagh iad beo, na gu gabhagh iad air an aghaidh agus gu baſaicheagh iad.

*Am Mineacha.*

*An Dearbha.*

*Teagaſg* 4. Dhaighnich an Tighearna le mionna, nach taitneach leiſh bas dhaoin' aingidh, ach gur taitneach leiſh gu pilleadh agus gu mairreagh iad beo: chum as nach ſagagh e abhar ac-a a chuiſh a churr an teagamh.

*Am Feim.* Co anoiſh a ghabhas tlachd ann am peaca agus ann am bas dhaoine? cho ghabh Dia, no luchd-munaidh, no deagh-dhaoin' air bith.

*Teagaſg* 5. 'Ta Dia co'-dhurachdach mu iompocha nam peacach', as gu d' ath-nuadhaich e iartas a riſh agus a riſh gu deinneachdach, ag radh, "pillibh, pillibh."

*An Co'churr.*

Cail-eigin do chulla-bhroſdachaidh, chum geill a thoirt do ghairm Dhe, agus iompochadh.

*Teagaſg* 6. Dh' aontaich Dia a chuiſh a reaſonachadh re peacachaibh neimh-iompoicht'?

agus a churr mar cheist orr-a, ciod air son is ail leo basachadh.

Conspoid iongantach. 1. na ceishte. 2. an luchd-conspoid.

Basaichidh luchd-aingidheachd, no leir-sgriostar leo iad fein.

*An Feim.* 'Ta cuish luchd peacaidh mi-reasont' air chint.

An samhla reasoin tilgte bonn os ceann.

*Ceisht.* Ciod air son ata daoine coi-mhi-reasont', agus coi'-leasg a philleagh o an leir-sgriosś fein?

*Teagasg* 7. Ann a dhiaigh sho uille, mur pil daoine, cho 'n i coirre Dhe, ach an coirre fein, ma theid iad am mugha. Basaichidh iad do bhridh nach ail leo pilleagh ach basachadh.

*Feim,* 1. Is neimh-iom-chuidh do luchd-aingidheachd Dia a choirreachadh air son an dorainn. Oir theid iad am mugha, cho 'n ann do bhridh gu bheill Dia mio-throcaireach, ach do bhridh gu bheill iad ain-iochd-mhor agus mio-throcaireach dhoibh-fein.

*Cunnuil.* Cho 'n fhead shinn shinn-fein iompochadh, agus ni bheill saor-thoill ag-ainn.

Freagra, agus anns an reamh-radh.

*Feim* 2. Cealgaireachd an diabhoil, mealtoireachd peacaidh, agus ammaideachd nam peacacha, foillſhichte.

*Feim* 3. Cho 'n iongantach giodh do bhacas daoin' aingidh ſlaint' agus iompocha dhaoin' eille.

*Feim* 4. Ni bheill namhad ag an duin' a 's mo na e-fein.

Dearbha, gu bheill leir-ſgrioſs an duin' uaidh fein.

An-tromacha uabhaſach an fhein-leir-ſgrioſs.

Earrail co'-dhunaidh.

Deich ſheolaidh do 'n dreim leiſh am ſearr pilleadh na baſachadh.

## MEARRACHDA CLO-BHUALAIDH.

Taobh-dhuilleog iv. line 12. leagh ruin. T. xxxvii. l. 20. l. maitheas. T. xxxviii. l. 15. l. ar.. T. 1. l. 1. l. 33. ann cuidd chornaibh. T. 1. l. 6. l. ſhibh. T. 3. l. 3. l. Dia. T. 5. l. 17. ann diaidh 2. l. teagaſg. T. 5. l. 19. ann diaidh 3 l. teagaſg. T. 6. l. 2. l. ath-. T. 9. l. 26. l. ſoiſgeul. T. 10. l. 24. l. treorachadh. T. 23. l. 18. l. riarachadh. T. 24. l. 15. l. earrallaichir. T. 25. l. 7. l. 'n a. T. 37. l. 21. l. air. T. 38. l. 19. l. ſon. T. 50. l. 22. l. fioſs. T. 61. l. 22. l. dilſheachd. T. 63. l. 15. l. baſaich. T. 66. l. 14. l. eaſ-aontach. T. 69. l. 18. l. fioſs. T. 73. l. 25. l. bas. T. 79. l. 5. mill comma ann diaidh 'n, agus ſgriobh e ann diaidh ſluagh. T. 90. l. 18. l. ceiſht. T. 93. l. 18. l. fear. T. 94. l. 16. air ſon is l. i. T. 97. l. 12. l. leoghann ann cuidd chornaibh. T. 97. l. 25. l. mill an, ann cuidd chornaibh. T. 103. l. 11. l. triath. T. 137. l. 1. l. freagra. T. 172. l. 8. l. e re. T. 192. l. 26. l. ann. T. 197. l. 3. l. ar, ann diaidh coſg. T. 215. l. 6. l. freagra. T. 220. l. 11. l. 111 ann cuidd chornaibh. T. 241. l. 16, l. feaſcair.

# GAIRM

DO 'N T SLUAGH NEIMH-IOMPOICHTE

ESECIEL, 33. 11.

' Abbair ṫeu, ṁar is beo mi ars' an tighearna Ḋia,
' ni bheill tlachd ag-ams' ann am bas an aingidh,
' ach gu pilleagh an t aingidh o a ſhlighe agus gu
' mairreagh e beo: pillibhs', pillibhs', o ar droch
' ſhlighibh; oir ciod uime bhaſaicheas ſhibh, O
' thigh Iſrael?'

B' Iongantas ua'bhaſach le moran comh-maith as leamſa, bith ag leaghadh anns an ſcrioptur naomha, cia tearc an dream a theaſairgir; agus gu bith a chuidd a 's mo do 'n dream a ghairimir, air an druiddeagh aṁach o rioghachd nam flaitheaſa gu ſhioruidh, agus air an cloidh le diabhlaibh ann an teinne bioth-bhuan. cho chreidd an neimh-chreidmheaċh ſho, an uair a leaghar e, agus air an abhar ſhin, is eiġin gu mothaich e gu trom e. is eigin do 'n aittim a chreiddeas e, an guth a churr le h ard ghlaodh Phoil, Rom. 11. 33. 'o doimhne ſaibhriſh.

'mar-aon agus eolaish De! cia doth-ransachaidh a 'bhreitheamhnas, agus doth-sgrudaidh a shlighe!' ach 'ta reason fein ag teagasg coirre na droch-oibre agragh air an dream a rinn i. uime shin an uair a chi shinn droch gniomh air bith, brosduchaidh sonn ceartaish shinn a ransachagh amach an ughdair, chum as gu giulaineagh e do-choir mhaslach a ghniomh, mar a mhi-chliudh fein. ma chi shinn duine milte, agus air a ghearra 'n a bhloidibh air an t slighe; nach glaodh shinn air ball, 'oh! co a rinn an t ain-iochd?' ma mhilleas neach baille le teinne gu deonach, nach fiosraicheadh shibh gu gradd, 'co an t ifrionnach a 'rinn sho?' mar an ceadn' an uair a leaghas shinn gu bith moran mar athaine teinne ann an griosaich ifrionn gu shioruidh; nach eigin duinn a smuainteach' ag inn-fein cia mar a tharlas sho? co an coirreach? co is abhar ain-iochd-mhor do 'n truaidh' sho? agus is tearc neach a dh'aidmhicheas a chionta. aidmhichidh gach duine gur e an diabhol an coirreach: ach cho fhreagra sho do 'n cheist, do bhridh nach e am priomh-ughdar. cho 'n eignich, ach brodsduchaidh she daoine gu peaca; agus bheirr e an roghain doibh, a dheanamh, no gun a dheamh. cho ghiulain e daoine chum tigh na mishge; cho 'n fhosgail e am beul le soir-neart, a thaosgadh deoch bhuaireasach ant-a. cho ghlac e coimh-teann iad, as nach fead iad doll a thoirt

umhlachd do Dhia: agus cho 'n eignich e an anama o ſmuaintibh naomha. uime ſhin, 'ta a choirre r'a ſagail eidir Dhia fein, agus am peacach; is eigin gur e an darra neach dhiu, priomh-abhar na truaidh ſho uille, cia air bith e; oir ni bheill neach eille r'a choirreachadh: diultaidh Dia a choirre ſho, agus cho ghabh e air fein i: agus is tric leiſh a pheacach aingidh gu diult e a gabhail air fein. is i ſho a chonſpoid a 'ta r'a reiteachagh ann mo theagaſgſa.

'Ta an Tighearna ag gearran air an t ſluagh; agus 'ta an ſluagh ag coirreachagh an Tighearna. 'ta a chonſpoid ſho laimhſhichte, caib. 18. 25. ann an abbair an ſluagh gu ſoilleir, agus gu h an-dana; 'nach 'bheill ſlighe an Tighearna co'-thromach.' arſa Dia; 'is i an ſlighes' nach bheill co'-thromach.' caib. 33. 10. ars' an ſluagh; 'ma bhitheas ar ſheacharana agus 'ar peaca oir-ne-fein, agus gu baſaich ſhinn ant-a, 'cia mar a bhitheas ſhinn beo'?' mar gu 'n abragh iad, ma bhaſaicheas ſhinn gu truadh, am fead ſhinn a leaſſachadh? mar nach b' i ſho an coirre ſin ach coirre Dhe. ach ta Dia ann am briatharaibh mo theagaiſhg 'g a ſhaoradh fein uaith-e, agus ag inſheadh dhoibh cia mar dh' fhedeas iad an truaidh ſho a bhacadh ma ſhantaicheas iad: agus ag curr impidh orr-a meadhona feimeil chum na criche ſhin a ghnathachadh; agus mur gabh iad r'a impidh, 'ta

e ag toirt fiofs doibh gu bheill coirre an truaidh ac-a fein; agus giodh nach toillich fho iad, cho fguirr e d' an fmachdachadh. is e am breitheamh agus bheirr e breith orr-a do reir an flighe; cho luchd breitheamhnaifh iad air Dia, no orr-a fein; a dhith ughdaraifh, gliocaifh agus breitheamhnaifh neamh-chlaoin; cho trodd agus cho chonfpoid re Dia a ni an gnothach, no a theafairgeas iad o 'n cheartas a chuirreas e ann gniomh, agus air am bheill iadfan ag deanamh gearrain.

1. 'Ta an rann fho ag ciallachadh, gu bheill Dia 'g a fhaoradh fein o choirre leir-fgriofs dhaoin' aingidh nach iompoich. cho dean e fho le fheanagh an reachd, leifh an cuirrir daoin' aingidh gu bas fhioruidh; no le fheanagh a bhreitheamhnaifh a chuirreas e ann gniomh do reir an reachd fhin; no le dochas a thoirt dhoibh nach cuirrir a reachd ann gniomh; ach le fior-aidmheil, nach taitneach leifh am bas, ach gu 'n iompoicheagh iad, chum as gu mairr iad beo: agus dhaingnich e fho le a mhionna fein.

2. Earrail dhurachdach do luchd-aingidheachd iompochadh; earrail anns nach bheill Dia, amhain ag fparragh an leafs orr-a, ach ag curr impidh chairdeil orr-a gabhail rifh, agus ag aontachagh a chuifh a reafonachadh reu. ciod uime bhafaicheas iad? is i

cead chrioch neimh-mheadhonach na h earrail ſho, gu pill agus gu mairr iad beo. agus is iad a darra criocha, (mur pill iad) an diaſh ſhin a leannas.

1. A leigeil riſh doibh le meadhonaibh a ghnathaich e, nach i coirre Dhe, ach an coirre fein ma theid iad am mugha.

2. A dhearbhadh dhoibh o an toilleileachd ſhoilleir fein, ann diultadh pill' aitheanta agus impidh an Tighearna, gur i an coirre fein ma mhillir iad; agus gu baſaich iad, ſheadh, do bhridh nach ail leo ach bas.

'Ta blagh an teagaiſhg ſho anns na nithibh ſhin a 'ta r'an toirt fa dear mar a leannas.

1. Theagaſg. Is e lagh neamh-chaochladhach an Tighearna, gur eigin do luchd-aingidheachd iompochadh no baſachadh.

2. Is e gealla Dhe, gu mairr luchd-aingidheachd beo, ma philleas iad.

3. Is taitneach le Dia iompocha agus ſlainte dhaoin' aingidh, ach is mio-thaitneach leiſh am bas agus an damna: is roighniche leiſh gu pilleagh agus gu bitheagh iad beo, na gu gabhagh iad air an aghaidh agus gu baſaicheagh iad.

4. Teagaſg. Is deirbh-ſhirinn ſho, agus do bhridh nach b' ail le Dia gu cuirreadh daoin' ann teagamh i, dhaingnich e dhoibh i, le a mhionn' follaſach fein,

5. Teagasg. 'Ta an Tighearna ag aithneadh agus ag earrallachadh, ath-bhuailt' agus aith-bhuailt', air luchd-aingidheachd iompochadh.

6. Teagasg. 'Ta an Tighearna ag aontachagh a chuish a reasonachadh reu, agus ag fiosrachadh do luchd-aingidheachd ciod uime bhasaicheas iad?

7. Teagasg. Mur iompoich luchd-aingidheachd 'n a dhiaidh sho uille, cho 'n i coirre Dhe ach an coirre fein gu basaich iad; is i an an-toilleileachd fior-abhar an damnaidh; uime shin basaichidh iad do bhridh nach ail leo ach bas.

Mar a leigeagh rish dibh gach teagasg dhiu sho, ann am briatharaibh soilleir, anoish labharar cail-eigin orr-a gu h aith-ghearr ann diaidh a cheile.

1. Theagasg. Is e lagh neamh-chaochladhach De, gur eigin do 'n duin' aingidh pilleadh no basachadh.

Ma chreiddeas shibh Dia creiddibh sho: ni bheill ach iompochadh no damna ag an duin' aingidh sa roghainn. 'ta deirbh-beachd ag-am gur gann a chuirrir mar fhiacha air luchd-aingidheachd gur fior no co'-thromach sho. cho 'n iongantach giodh do chuirreas luchd-cionta cunnuil ar an lagh. is tearc an dream a chreiddeas a ni nach bu mhaith leo a bhith fior; agus is teirce iad gu mor le 'm bu mhaith a ni shin a bhith fior, a shaoileas iad a bhith 'n an

aghaidh fein. ach cho ghearran air an lagh, no air a bhreitheamh a theafairgeas fear mi-ghniomh. ghabhadh creiddeamh agus geil do 'n lagh roimh a bhas; ach luathaichir e le bith ag fheanadh agus ag dideagh an reachd. mur tarladh fho, dhideadh cead an lagh mu 'n aon-duin' a dhearbhagh a mhor-luach: agus bu roighniche le luchd-aingidheachd bith ag tagradh nach bu choir an fmachdachadh, na bith ag eifhdeachd aitheanta agus reafon an cuidd uachdaran' a dh'iarras geil uath-a. cho do dhealbhagh an lagh chum as gu tugadh tufa breith air; ach chum do riaghlachadh, agus a thoirt breith or-t,do reir t umhlachd, no t eas-umhlachd dh'a. ach ma 'ta neach air bith comh-dall an-dana, as gu cuirr e firinn agus ceartas an reachd dhiadhaidh ann teagamh; bheirr mi dh'a dearbha aith-ghearr orr-a le chiele, dearbha, a lan-toillicheas mar a fhaoileas mi, gach duine reafont' air bith.

1. Ma chuirreas fhibh ann teagamh gur e fho focal De; ann ait cead teagafg eille toillicheagh am beagan fho fhibh. Mat. 18. 3. 'Gu dimhin deirrim 'r'ibh, mur iompoichir fhibh, agus mur bith fhibh 'mar leanbana, nach teid fhibh a's teach do 'n rioghachd neamhaidh.'

Join. 3. 3. 'Gu dimhin, dimhin, deirrim reut, 'mur aith-ghinthir duine, cho 'n fhead e rioghachd 'De fhaicfhin.'

2 Cor. 5. 17. 'Ma bhitheas duin' ann Criost, is
'creatuir nuadh e, dh'imich shein-nithe sheach,
'feach 'ta na h uille nithe nuadh.'

Col. 3. 9, 10. 'Chuirr shibh dhibh an shean-duine
'le a ghniomharaibh, agus chuirr shibh oir-ibh an
'nuadh-dhuine ath-nuadhaicht' ann eolas do reir a
'dhreachsan a chruthaich e.'

Eabh. 12. 14. 'Gun naomhachd cho 'n fhaic
'aon neach Dia.'

Romh. 8. 8, 9. 'Cho 'n fhead an dream a 'ta
'anns an fheoil Dia a thoilleachadh. cho le Criost,
an neach ag nach bheill a spiorad.'

Gal. 6. 15. 'Ann Josa Criost, ni bheill tairbh'
'air bith ann timchill-gearra, no ann neimh-thim-
'chill-gearra, ach anns an nuadh-chruthacha.'

1 Pead. 1. 3. 'Do reir lan-shaibhreas a ghraish,
'dh'aith-ghin e shinn chum beo-mhuinghin.'

Rann. 23. 'Air bith dhibh aith-ghinte, ni le shiol
'truaillidh, ach neamh-thruaillidh, le briathar an
'De bhith-bheo, bhuan-mhairreannaich.'

1 Pead. 2. 12. 'Ag curr uaibh gach ain-iochd,
'gach cealgaireachd, gach mealtaireachd, gach tnuth,
'agus an-chaint; miannaichibh mar leanbana, bainne
'fior-ghlan an fhocail, chum as gu fas shibh leish.'

Sal. 9. 17. 'Chum ifrionn pillear luchd-aingid-
'heachd; agus gach finneach a ni dearmad air Dia.

Sal. 11. 4. ' Dearbhaidh an Tighearn' an t ion-
" racan, ach is fuath le anam an t aingidh.'

Mar nach feim mi ſtadd, a mhineachadh nam briathara leor-ſhoilleir ſho: ſhaoilinn nach mo na ſhin dh'fheimeas mi tuill' a churr reu do'n mhoran a dhearbhas an ni ceadna. ma 's duine thu a chreiddeas focal De, chual thu cheanna ni a 's leor, a dhearbhadh gur eigin do an duin' aingidh iompochadh no doll am mugha. thugadh comh-fhadd air t' aghaidh thu cheanna, as gur eigin d'ut aiddeachadh gur fior ſho no a radh gu direach nach creidd thu focal De. agus mur creidd thu Dia, thug mi duil diot: thoir fa dearr thu fein, mar is fearr is urra thu; oir is cofs'ail gur gairrid gus am bith thu ann ifrionn. b' eallamh a dheanadh tu laimh-dhearg air neach a chuirreadh breag ort; agus am bheill thuſa comhan-dana as gu cuirr thu breag air Dia? ma dh'inniſh thu do d' Dhia gu faor, nach creidd thu e; na coirrich e giodh nach toir e tuille rabhaidh dh'ut; no giodh do threigeas e thu; no giodh do bheir e tharraiſh d'ut mar dhuine gun dochas: oir ciod uime bheirr e rabha dhut, mur creidd thu e? giodh do chuirreagh e aingel o neamh gu t' ionfuidh, is cofs'ail nach creiddeadh tu e; oir ciod e a labhras aingel ach briathara De: agus nan tugagh aingel foifgeuil a ir bith eille gu t' ionfuidh, cho b' ion d'ut a

chreidfhin; ach a mheafs mar theachdaire mal-
laichte, Gal. 1. 8. agus gu dimhin cho chomh-maith
an airridh air creidd'eas aingel air bith, re mac Dhe,
a thainig o an athair a thoirt an teagaifhg fho dhuinn',
mur airridh e-fin air creidd'eas, cho 'n airridh air
creidd'eas uill' aingle nam flaitheafa. ma fheaffas tu
air na cumhnanta fho re Dia, fguirridh mi dhiot,
gus am buinn e-fein rcut, air modh a 's fearr a lei-
geas rifh do chionta dh'ut. Bheirr ard-ghuth Dhe
or-t gu cluinn thu e. Giodh d'earrlaicheas e or-t gu
fheimh eifhdeachd re guth a fhoifgeil, bheirr e or-t
gu cluinn thu guth labhar a bhine, leifh an di-
dear thu, an uair nach cluinnir doghearran. Cho 'n
urra fhinn a thoirt or-t gu creidd thu ann aghaidh
do thoille; ach bheirr Dia or-t gu mothaich thu
ann aghaidh do thoille.

Cluinneamaid do leith-fgeul? Ciod uime nach
creidd thu focal De? An e gu 'n abbair e gur ei-
gin do luchd-aingidheachd iompochadh no doll am
mugha? Is aithne dhomh do leith-fgeul; meaf-
faidh tu nach cofs'ail gu bith Dia comh-ain-iochd-
mhor; faoilidh tu gur ain-iochd daoin' a dhamnadh
gu fhioruidh, air fon coirre coimh-beag re giulan
peacach. Agus 'ta fho 'g ar treorachdah chum an

2, Darra ceann teagaifhg, fheadh, a dhearbhadh
ceartias De, ann lagh agus am breitheamhnas. agus

1. Air tus, ſhaoilinn nach ſheanadh agus nach diultadh ſhibh, gur ro iom-chuidh do anam neamh-bhas-mhor, bith riaghlaichte le lagh a gheallas duaiſh bhioth-bhuan, agus a bhagras dioghaltas ſhioruidh. Air doigh eille, cho bhitheagh an lagh freagarach do natur an iochdarain, nach lain-riaghlaichir le meadhonaibh a 's laige na muinghin agus eagall nithe ſhioruidh: mar a tharlas ann cas dioghaltaiſh aimſhir'eil, nan tugadh Dia amach reachd, a ſmachdaicheadh gach peaca uabhaſach le bruidd chead bliadhan, dh'fheadadh ſho bith ſoghainteach ann cail eigin, mar is comh-fhadda re ar n aoiſh e. Ach mur bitheadh paineachas eille roimh an Tuill, ach am paineachas chead bliadhan ſho, an uair a mhairr daoine ochd no naoi cead bliadhan air tallamh, cho 'n fhoghnagh e, do bhridh gu ſeadagh iad fioſs a bhith ac-a, gu meallagh iad na h uirrid do cheadaibh bliadhan, ſaor o 'n phaineachas nach roibh ach cead bliadhan am buanas. Is ionann a thachair ann ar ſtaid-ne.

2. Shaoilinn gu 'n abradh ſhibh, gu bheill gealla air gloir ſhioruidh agus dho-thuigſhinn, ag coimhfhreagradh do ghliocas De agus do ſtaidd an duine: agus ciod uime nach creidd ſhibh gu bheill bagra na truaigh ſhioruidh agus dho-labhairt, ag coimhfhreagradh dhoibh mar an ceadna?

3. An uair a chi ſhibh am focal De, gu bheill ni air an doigh ſho, agus gu bith e air an doigh ſho, an ſaoil ſhibh gur ion d'ibh curr ann aghaidh an fhocaill ſhin? An gairm ſhibh ar-cruthai-fhear ann lathair cathair breitheamhnaiſh; agus an toir ſhibh breith air fhocall do reir caſſaid na breig? An ſuigh ſhibh, a thoirt breith air, do reir lagh ar ſmuainte ſein? An glioca, am ſearr, agus an ionraice ſhibh na Dia; an eigin do Dhia nam flaitheaſa agus na talmhainn, gliocas fhoghlam uaibhs'? An eigin do ghliocas gun mhearrachd ſoghlam a ghabhail o ammaideachd? An eigin do fhior-ghlaine gun ſmall gabhail re ſmachd o pheacach ſallach, nach urr' e-ſein a chongmhail glan, ſheadh carr aon uaire? An eigin do 'n uillea-chumhachdach ſheaſſamh an lathair cathair breitheamhnaiſh chnuimhe diblidh. Och an-danadas uabhaſach an luaithreagain gun tuigſhe! An cuirr am ſadh, an cuirr an dall-luch, dorchadas aſs leath na greine, agus an gabh iad os-laimh an ſaoghal a ſhoilſheachadh? Cia an t ait ann an roibh thu an uair a dhealbh an t uillea-chumhachdach a lagh, agus nach d'iarr e do chomhairle? Gu dimhin dhealbh e a lagh mun do ghinneadh thu, gun do chomhairl' iarraidh, agus bha thu ro-fhadda gun

teachd dh'ionſuidh an t ſaoghail d'a thilgeadh bun os-ceann: ma bha thu coimh-ghniomh-chomaſach, ciod uime nach do mhoſgail thu o neimh-ni, agus nach do chuirr thu ann aghaidh Mhaoiſh agus Chrioſt, an uair a bha iad air tallamh, agus nach do theaſſairg thu Adhamh agus a ſhliochd peacach, o 'n bhas bhagarach, chum as nach bitheadh feim air Crioſt! Agus ciod e ma chongmhas Dia ſhoidhidin agus a thearmann uai-t, agus ma cheaddaicheas e dh'ut tuittim ann Ifrionn am feadh ata thu ag conſachadh ann aghaidh a reachd, an creidd thu ann ſhin gu bheill Ifrionn ann?

4. Ma 's olc comh-mor am peaca, as gu feim e bas Chrioſt mar Jobhairt glannaidh, cho 'n iongantas giodh do thoilleagh e ar truaidh' ſhioruidh-ne.

5. Ma thoill peaca nan Diabhola cloidh ſhioruidh, ciod uime nach toilleadh peaca dhaoin' i, mar an ceadna?

6. Shaoilinn gu tuigeadh ſhibh nach fead na daoin' a 's fearr, agus ni a 's lugha na ſhin gu mor, luchd-aingidheachd, breith cho'-thromach a thoirt air droch-thoilteanas peacaidh. Mo thruaidh' 'ta ſhinn dall agus claoin-bhreitheach. Cho 'n ſhead ſhibh bith lain-eolach air droch-thoilteanas peacaidh, gus am bith ſhibh lain-eolach air aimh-

leafs peacaidh; agus cho 'n fhead fhibh bith lain-eolach air aimh-leafs peacaidh gu brath, gus am bith fhibh lain-eolach, 1. air mor-luach an anama air an do chuirr e mi-dhreach. 2. Air mor-luach na naomhachd a chuirr e afs cuimhne. 3. Air reafon agus mor-luach an reachd a bhrifheadh leifh. 4. air Mor-luach na gloire air an do rinn e di-meafs. 5. Air feim agus mor-luach an reafoin air an do fhaltair e gu trom. 6. Sheadh, no gus am bith fhibh eolach, air mor-luach gun chrioch, uillea-chumhachd agus naomhachd an De mhoir, air an do rinn am peacach uirrid ceannairc! an uair is aithne dhibh iad fhin uille, is aithne dhibh droch-thoilteanas peacaidh of-barr. 'Ta fiofs ag-aibh gu bheill an ceannairceach ro chlaon, a thoirt breith cho'-thromach air naoimh-reachd agus air gniomhara an aird-riaghlai-fhir. Bheirr fhinn breith le mothach a chuibhricheas ar reafon. Chi fhinn ann gnothaichibh coitcheann faoghalta, gu meafs moran gur ceart an cuifh fein; agus gur mi-cheart gach cuifh a'ta 'n an aghaidh: agus is diamhain d'an cairdibh glic agus neamh-chlaoin-bhreitheach atharach fho a churr mar fhiacha orr-a. Is tearc clann mhio-umhal, nach abbair gur athair gun iochd le am buailir iad. Is tearc duine rag-mhui-nealach, neamh.ghlan, nach cuirr e-ceart afs leath

na cleirc, ma dh' fhogras iad o chommunn nan naomh' e, gus am pill e r'a Dhia le nuadh-umhlachd. Is tearc meirleach no fear-murt a chrochar, nach cuirreagh e-ceart afs leath an reachd agus a bhreitheamh; nam fuasgladh fhin o 'n chroich iad.

7. An faoil fhibh gu bheill na h anama neamh-ghlan iom-chuidh air neamh; an t ionnad nach fofglar gu brath do thruaillidheachd? Mo thruaidh, cho 'n urr' iad cufpair an graidh a dheanamh do Dhia air tallamh, no obbair air bith a dheanamh, a 's taitneach leifh. 'Ta iad ann aghaidh Dhe, is fuath leo an ni fhin a 's ionmhuinne leifh; cho 'n urr' iad a mhealtainn a chomh-chommuinn neamh-fhoirfidh fhin le Dia, a 'ta a chuidd naomh' ag fhealbhachadh air tallamh. Uime fhin, cia mar dh' fheadas iad teafſ-ghradh iom-lan, a thoirt dh'a, agus comh-chommunn folafach a fhealbhachadh leifh, fheadh fonnas fhioruidh nam flaitheafa? Cho chuirr fhibh ain-iochd afs ar leath fein, giodh nach failtich fhibh ar namhad ann glacaibh ar graidh, mar fhear-cogair dileas; agus giodh nach toir fhibh cuidd d'ar bord agus d'ar leabbaidh do mhuic bhrein an otraich: cho chuirr, fheadh, giodh do chafgaireadh fhibh i fhin, nach do pheacaich

riamh; gidheadh, an coirrich ſhibh Aird-thighearna, agus Riaghlai-f hear glic, co'-thromach, agus graſmhor an t Saoghail; ma dh' fhogras e an ſluagh neimh-iompoichte chum dorainn ſhioruidh.

## F E I M.

Guidhim, guidhim oir-ibhs' uille, le an ionmhuinn ar n Anama fein, an ait conſpoid a churr air Dia, geilibh dh'a gu gradd: agus ann ait cun nuil a churr air f hocal, gabhaibh riſh gun dail, agus gluaiſhibh d'a reir, chum ar leaſs. Gabhaibhs' uill' a'ta neimh-iompoicht' anns a choimhthionnal ſho, re ſho mar dheirbh-fhirinn De; iodhon, gur eigin dibh gu gairrid, impochadh, no doll am mugha; ni bheill dibh ach an darra cuidd pilleadh no basachadh. An uair dh'innish an Dia nach breagaichir ſho dhibh; an uair a chluinn ſhibh e o Chruthai-fhear agus o bhreitheamh co'-thromach na talmhainn: is mithchich, ſheadh, is tuill' is mithich, do neach ag am bheill cluaſa eiſhdeachd; oir chi ſhibh anoiſh, an ni aſs an ion dibh earbs' a dheanamh. Is daoine marbh agus air doll am mugha ſhibh, mur pill ſhibh. Nan inſhinn atharach ſho dhibh mheallainn le breig ſhibh. Nan ceillinn ſho oir-ibh mhillinn ſhibh, agus bhithinn

ciontach ann ar fuill: mar a dhearbhas na ranna fhin, roimh mo theagafg, Rann. 8. " An uair a " deir mi rifh an duin' aingidh, O dhuin' aingidh, bafaichidh tu gu dimhin; mur labhair " thu, a thoirmeafg a fhlighe do 'n aingidh, " gheibh an duin' aingidh fhin bas 'n a e-ceart, " ach iarraidh mifh fhuill afs do laimhs'." Chi fhibh anoifh, giodh gur teagafg garbh agus miothaitneach fho, gidheadh, is e a leithid, a 's eigin duinn' a fhearmonach', agus a 's eigin dibhs' eifhdeachd. Is fearr dhibh iomra a chluintinn air ifrionn, na a dorainn fhulang. Mur feimeadh fhibh e, cho fhearbhaicheamaid ar cluafa beaddarach le firinn a 'ta coi'-neimh-bhinn leibh r'a cluintinn. Cho bhitheagh ifrionn comh-lan, nam bu toilleach le fhiol Adhaimh ach eolas a ghabhail air an ftaidd fein, a h iomra a chluintinn, agus fmuainteachadh uirr-e le durachd. Is e an t abhar gur tearc an dream a theafsairgir o ifrionn; nach gabh daoine do dhocair orr-a fein, doll a's teach gu fpairneil, air dorras cumhainn an iompochaidh; no triall air flighe aimh-leathan na naomhachd, am feadh ata uin ac-a; agus cho chuirr iad fpairn orr-a fein, do bhridh nach do mhofglagh iad gu beo-mhothacha do 'n ghabha mhor, ann am bheill iad; agus cho do mhofglagh iad, do bhridh gur

leafg leo an cuntart a chluintinn, no fmuainteachagh air; agus tarlaidh cuidd d'e fho, o rimheigh ammaideach, agus o fhein-fpeifh fheol-mhor; agus tarlaidh cuidd eille dh'e, do bhridh nach maith a chreiddeas iad am focall a bhagras an dorainn. Mur lain-chreidd fhibh an fhirinn fho, fhaoilinn gu tugagh a truimead oir-ibh a cuimhneachadh, agus gu greamaicheagh i r'ibh, gun fhoifh a thoirt d'ar n anamaibh, gus an iompoichir fhibh. Nan cluninneadh tu an guth fho ach aon uair, o bheul Aingil, "Is eigin d'ut iompochadh no doll am "mugha: pilleadh no bafachadh!" Nach leannagh e re t' anam gu teann: agus nach tathaicheagh e gach oich agus la thu? Nach cuimhnicheadh tu ann an gniomh a pheacaidh e? Nach cluinneadh tu gu labhar ann do chluafaibh do fhior, "Pill no bafaich!" O, nach bu fhonn' ar n anama, nan oibricheagh e orr-a mar fho; agus mur dio-chuimhnichteadh gu brath e: agus mur tugagh e foifh d'ibh, gus an iommaineagh e dh' ionfuidh Dhe fhibh! Ach ma dh' fhogras fhibh uai-bh e, le dio-chuimhne, agus le mi-chreiddeamh, cia mar dh'oibrichcas e chum flaint' agus iompochaidh dhibh? Ach thugaibh fho leibh mar abhar dubh-broin, giodh d' fhogras fhibh an guth fho afs ar cuimhne; cho 'n urra fhibh d'a fhogradh

aſs ar Bioblabh: ach ſheaſſaidh e ant-a, mar ſhirinn naiſhgte, a thoirt ſannaiſh d'ihh gu brath, nach bheill d'ibh ach Pilleadh no Baſachadh.

Och, ciod uime 'noiſh nach bheill croidhe gach peacaich gonta leiſh an deirbh-fhirinn ſho! ſhaoileadh neach anoiſh, gu bitheadh gach anam neimh-iompoicht' a chluinn na briathara ſho, air a bhiorradh gu goirt; agus gu ſmuainticheagh iad ant-a ſein, agus gu 'n abradh gach neach, "Is e ſho mo "chorr-ſa," agus nach gabhagh e ſoiſh gu brath, gus am mothaicheagh e iompocha ſein. Creiddibh a dhaoine, nach mairr am ſonn ſuaimhneach neamh-churamach ſho ach gairrid. Is da ni mhoſglach, iompocha agus Damna: agus cho 'n fhadda gus am mothaich ſhibh a h aon diu. Feadaidh mi a ghealtainn, coimh-chinteach as giodh d' fhaicinn le m' ſhuilibh e, gu toir gras, no iſrionn oir-ibh a radh, gu gairrid, (an uair a bheirr iad dh'ibh beo-mhothacha air na nithe ſhin) "Ciod e a rinn ſhinn? Cia ammaideach aingidh a "ghluaiſh ſhinn?" Cho mhairr ſtaidd ſgigeil nam peacach gun umhaill ach tammall beag. Comhluath as a Philleas no a Bhaſaicheas iad, theid crioch air am breiſhlich an-dana, agus pillidh an ciall agus am mothacha reu. Ach 'ta da ni agam anns an amharc d'an coſmhuil an duine neimh-

iompoicht' a chruadhachadh, agus mo ſhaothairs' a churr ann neimh-bridh, mur gabhar romp-a: agus is iad ſhin an da fhocall ſho, aingidh, agus iompocha, an uair a thuigir ann an ſheagh mearrachdach iad. Ars' aon neach riſh fein, "is fior gur "eigin do 'n aingidh iompochadh no baſachadh: "ach ciod e ſhin domhſa?" Ni bheill mi aingidh giodh 'ta mi peacach, mar gach duin' eille do 'n t ſluagh. Arsa neach eille riſh fein, is fior gureigin domh pilleagh o m' dhroch ſhlighe; ach 'ta duil ag-am nach bheill ſhin gun deanamh gus anoiſh, oir phill mi o chian fhadda. Agus mar ſho, an uair a ſhaoileas daoin' aingidh nach bheill jad aingidh, ach iompoichte; chaill ſhinn ar ſaothair, ann an impidh a churr orr-a gu pilleadh. Air an abhar ſhin, mun gabh mi ni 's faidd' air m' aghaidh, inſhidh mi dhibh co iad na daoin' aingidh d' an eigin pilleadh no baſachadh; agus mar an ceadna, ciod e is ciall do 'n iompocha; agus co ata lain-iompoichte; agus chuirr mi romham gun ſho inſheadh dhibh gus anoiſh; oir is i ſho riaghail is fearr a fhreagras do'm ghnothach.

Agus 'ta e ag-aibh r'a thoirt ſa dearr ann ſho, ann am briatharaibh ar teagaiſhg, nach ionnann duin' aingidh agus duin' iompoichte; oir ni bheill duin' aingidh iompoichte, agus ni bheill duin' iom-

pocht' aingidh : agus mar ſho is ionnann bith aingidh agus bith neimh-iompoichte. Air an abhar ſhin, ann an leigeil a h aon diu riſh, leigir riſh iad mar-aon.

Mum ſead mi natur aingidheachd no iompochaidh inſheadh dhibh; is eigin domh toiſheachagh o an cead thionſgna.

B' iom-chuidh le cruthai-fhear cumhachdach an t ſaoghail, tri teaghlaiche do chreatuiribh beo a ghairm o neimh-ni; dhealbh e na h aingle, ſpiorada fior-ghlan, reaſonta, neimh-bhas-mhor, agus neimh-cheangailte re corpaibh; agus air an abhar ſhin iom-chuidh dh'aiteachadh nam Flaitheaſa. Dhealbh e na bruide, le h anamaibh beachd-mhor, neimh-reaſonta, agus coimh-cheangailte re corpaibh; agus air an abhar ſhin iom-chuidh dh' aiteachadh na talmhann. Thug e do 'n duine natur meadhonach eidir aingle agus bruide; dhealbh e a chorp gu h iongantach inleachdach, agus chuirr e ſpiorad reaſont' agus neamh-bhas-mhor ann, d'a aiteachadh, agus d'a riaghlachadh; agus uime ſhin, iom-chuidh dh' aiteachadh neamh agus talmhann. Ach mar thugadh corp do 'n duine mar iochdaran umhal d'a anam; cho d'fhuair e an tallamh ſho mar bhuanchomhnuidh ſhonna : ach mar ſhligh' air an triall e dh'ionſuidh nam flaitheaſa. Chruthaicheagh an

duin' ann an ſtaidd bheannuicht', a dhearcagh air morachd ghlor-mhor an Tighearn', a ſheinm hallelujah dh'a leiſh na h ainglibh naomha; agus a dheanamh ard-chuſpair a ghraidh dh'e gu ſhior-uidh. Agus mar a chruthaicheagh an duine chum na criche ſho, dheonaich Dia dh'a meadhona iom-chuidh a righeachd uirr-e. Do na meadhonaibh ſhin, 'ta da ghne. A chead ghne a riaghlachadh ſonn anam' an duine. An darra gne, a riagh-lachadh a bheatha agus a ghniomhara. Mar a bhuinneas do'n chead ghne, chuimſhich Dia ſonn anam' an duine r'a chrich; ag toirt dh' a uirrid eolaiſh air ſein as a bha iomchuidh air a ſtaidd, agus croidhe ag aomadh d'a ionſuidh ſein le gradh naomha. Gidheadh cho do dhaingnich Dia an duine gu neamh-chaochladhach anns an ſtaidd ſhin; ach air a dhealbh dh'a 'n a dheanadaich ſa-or, dh'fhag e gu comhairl' a ſhaor-thoille ſein e. Mar a bhuinneas do an darra gne, thug Dia mar a fhreagradh dh'a ſein, lagh iom-lan do'n duine; ag ſparragh air buanachadh ann an teaſs-ghradh nach ſuaraich gu brath, agus ann an umlachd gun mhearrachd a thoirt dh'a ſein. Ach le briſhe toilleil an reachd ſhin, cho do chaill an dunie coir, amhain air muinghin na beathaidh ſhioruidh; ach mar an ceadna, dh' iompoich e anam o Dhia

ſhocraich e a ſmuainte air nithe diblidh ſeolmhor, agus mar ſho, is beag nach do thilg e dh'e dreach na diadhachd gu h iom-lan. Air an doidh ſho, dhearmaid an duine gloir Dhe, agus geil d'a reachd, a chrioch chum an do dhealbh-agh e, agus chaidh e air ſheacharan cian, o 'n t ſligh' a threoraicheas d'a h ionſuidh; agus ſhin ann ſmuaintibh anama, agus ann gniomharaibh a bheathaidh. Chaill an duine am ſonn naomha ſhin, ſpeiſh an anama do Dhia agus d'a lagh; agus theagair e 'n a ait ſhin, ſein-ſpeiſh ſheolmhor, a ſhaſaicheas e le nithibh talmhuidh! Air ſas d'a ain-eolach air Dia, agus eolach air na creatuire: ta cuairt na beathaidh ſho ag ſreagradh do thogra claon a chroidhe; ni bheil e beo do reir naoimh-reachd De ach do reir an-toill ſheolmhor ſein: dh' iarr e an creatuir a thoilleachagh a chiocraiſh ſheolmhoir, ann ait bith ag iarraidh an tighearn' a riar. Thainig ſhinn uille chum an t ſaoghail, leiſh an natur, no leiſh a chlaon-thogra thruaillidh ſho: "Oir co dh' ſheadas "ni ſior-ghlan a thoirt o ni neamh-ghlan? Job. "14. 4." Mar ata natur ſuilleachdach borb anns an leomhann, mun coſgair e an t ſhealg, agus natur nimheill anns an nathair, mun lot i le gath; mar an ceadna, 'ta an natur peacach, no an togra mhilteach ſho, ſheadh, ann ar naoidheantachd, mun

ſmuaintich, mun labhair, agus mun dean ſhin am mi-ghniomh. Agus uaidh ſho ſruthaidh uille-pheaca ar beathaidh. Cho 'n e ſho amhain, ach an uair a ſhollair an Dia trocaireach cungaidh-leighiſh duinn, ſheadh an Tighearn' Joſa Crioſt, mar leigh d'ar n anamaibh, agus mar cheann-ard d'ar treorach-adh gu Dia; is ionmhuinn le'r natur an ſtaidd ann am bheill ſhinn, agus is leaſg leinn a ſagail, agus uim-e ſhin 'ta ſhinn ann aghaidh uille-mheadho-na ar ſaoraidh: giodh do theagaiſhg cleachdainn duinn buidheachas a thoirt do Chrioſt air ſon a chairdiſh, gidheadh, 'ta ſein-ſpeiſh ſheolmhor ag curr impidh oir-n a chungaidh-leighiſh a thair-geas e, a dhuiltadh, agus ag ſparragh oir-n ar leith-ſgeul ſein a ghabhail an uair dh'earraliaichir oir.n an leigheas a thairgeas Chrioſt duinn a gha-bhail, agus a ghairmir ſhinn a threigſhinn gach ni ſaoghalta, agus d'a leanmhuinn-ſin chum Dhe na gloire.

Guidhim, guidhim oir-ibh, leaghaibh an duil-leog ſho a riſh, agus comharraichibh i; oir anns na briatharaibh ſho; 'ta ſior-chuntas ag-aibh air ſtaidd ar natuir thruailte; agus air an duin' ain-gidh. Oir is duin' aingidh, agus buailteach do bhas shioruidh, gach neach a 'ta anns an ſtaidd thruailte sho.

Mar an ccadna, dh' abaicheadh ſhibh le sho, a thuigſhinn an iompochaidh. Chum na criche ſho, tuigibh os-barr, mar nach ail le Dia, gu baſaicheadh daoin' ann am peaca; gu do ſhollair e cungaidh-leighiſh duinn gu trocaireach, mar a thug e air a mhac ar natur a ghabhail, chum as air bith dh'a 'na Dhia-dhuin', ann aon phearſa, gu bitheagh e 'n a eider-mheadhoin-fhear eidir Dia agus duinc; agus air fullang d'a baiſh mhaſlaich na croiche air ſon ar peacaidh, gu ſaoragh e ſhinn o mhallachd De agus o chumhachd an diabhoil; agus mar a ſhaor e ſhinn air an doidh ſho, thug an t athair 'n a lamhaibh ſhinn mar a choir fein. Dhealbh an t athair agus an 't eidir-mheadhoin-fhear lagh agus coimh-cheangal nuadh do 'n duinc: cho 'n ann mar an cead choimh-cheangal, nach tugadh beatha ach do 'n neach a bheirreagh umh-lachd iom-lan d'a, agus a dhideagh an duine gu dorainn air ſon gach peacaidh: ach dhealbh Crioſt lagh graiſh, gheall e maitheamhnas peacaidh, agus beatha ſhioruidh, do gach neach a dh' iompoicheas chum Dhe, le ſir-chreiddeamh, airreachas neimh-chealgach agus leaſſacha bcathaidh durachdach: Mar reachd dio-chuimhne no mar logha, a bheirr Riogh do luchd ceannairc, ma leagas iad an arma, ma phil-

leas iad rifh le nuadh-umhlachd, agus ma bhuanaicheas iad mar iochdarana freagarrach dh'a anns an am re teachd.

Ach mar is aithne do 'n Tighearna gu d' fhas anam an duine comh-aingidh, as nach gabh e a chungaidh-leighifh, ma dh' fhagar dh'a fein e; uim-e fhin, roighnich an fpiorad naomha mar obbair, gach apftol a theagafg, diadachd an fcrioptuir a nafgadh le miorbhailibh iongantach; agus na h anama toght' a fhoilfheachadh agus iompochadh.

Chi fhibh o 'n uirrid fho, mar ata triur pearfa anns an Diadhachd, an t Athair, am Mac agus an Spiorad naomha; gu bheill obbair fhonraichte fein ainimnicht' air gach pearfa fa leath dhiu.

Is i obbair an Athair ar cruthachadh, agus ar riaghlachadh mar a chlann reafonta, le lagh natura; agus breith a thoirt oir-n d'a reir: agus fear-faoraidh a fhollar dhuinn gu trocaireach, an uair a bha fhinn ann cuntart doll am mugha; agus a Mhac a churr d'ar teaffairgin, agus gabhail r'a luach-faoraidh a thug e dh'a air fon peacaidh fhiol-adhaimh.

Is i obbair a Mhic air ar fon: ar faoradh le fhullangas agus le a cheartas; lagh no gealla

grаſ-mhor a thoirt d'ar n anamaibh; ſhinn a riaghlachadh agus breith a thoirt oir-n mar ar ſear-ſaoraidh, air modh graſ-mhor; eadar-ghuidh' a dheanamh air ar ſon, chum as gu comh-partaichir r'inn tairbh' a bhaiſh; agus an ſpiorad naomh' a churr d'ar n ionſuidh, an ſpiorad a 'ta an t Athair mar an ceadna ag curr, leiſh a Mhac.

Is i obbair an Spioraid naoimh' air ar ſon: an ſcrioptur fior-ghlan a dheachdadh do na ſaidhibh agus do na h apſtolaibh, agus ſheol' a thoirt doibh d'a churr ann ceill; cint agus firinn an fhocaill a naſgadh le miorbhailibh, tiolacaibh, agus gniomharaibh iongantach ſlainteil; luchd teagaiſhg gnathaicht' an t ſoiſgeil a ſhoilſheachadh agus a bhroſduchadh; cuiddeachadh leo ann an teagaſg, agus ann an craobh-ſgaoileagh an fhocaill; agus leiſh an fhocall cheadna, ag ſoilſheachadh agus ag iompochadh anama dhaoine. Anoiſh, mar nach bu chreatuire reaſonta ſhibh mur cruthaicheagh an t Athair mar ſhin ſhibh; agus mar nach feadadh ſhibh doll dh' ionſuidh an athar mur ſaoragh am Mac ſhibh; cho mho na ſhin a bhitheadh coir agaibh air Crioſt, no air tearmann uaidh-e mur naomhaicheagh an Spiorad ſhibh.

Chi ſhibh anoiſh abhara ſa leath na h oibre ſho. An t Athair ag curr a Mhic d'ar ſaoradh; am

Mac 'g ar ſaoradh, agus ag toirt tairgſhe nan graſa dhibh; an Spiorad naomh' ag deachdadh agus ag naſgagh an t ſoiſgeil; na h apſtola mar luchd-cogair an ſpioraid 'g a ſgriobhadh; luchd teagaiſhg 'g a ſhoilſheachadh, agus ag curr impidh air daoine gabhail riſh; agus an ſpiorad naomha, chum an teagaſg a dheanamh diongmhalt', ag foſgladh croidheacha dhaoin' a thoirt oidheachd dh'a; agus ſho uille dh' ath-nuadhachadh dreach na diadhachd air ar n anama; a ſhocrachadh na h intinn air Dia a riſh; a thogmhail an anama os ccann a chreatuir agus fein-ſpeiſh ſheolmhoir, chum an do theich e o Dhia; agus mar ſho, a thoirt air gniomhara na beathaidh, a chleachd rith ann ſruth-chlaiſh thalmhuidh, rith ann ſruth-chlaiſh neamhaidh; agus ſho uille le oidheachd a thoirt, trid creiddeimh, do Chrioſt Leigh an anama.

Uaidh ſho a labhradh r'ibh, feadaidh ſhibh ſhaicſhinn, co e an duin' aingidh, agus co e an duin' iompoichte. Agus tuigidh ſhibh ſho ni a 's fearr, mur mealta mi, ma gheibh ſhibh mion-chuntas air am buaidhe agus air an giulan fa leath: agus mar a bhuinneas do 'n duin' aingidh, aithnichir e air na tri nithe ſho.

1. Is neach e a'ta lan-toillichte le nithibh talmhuidh; is fearr leiſh an creatuir na an cruthai-

ſhear; agus ſuaimhneas ſeolmhor na ſonnas neamhaidh: 'ta deagh-thoill aig-e do nithibh ſeolmhor air am bheill e eolach, agus mio-thoill do nithibh ſpioradail air am bheill e ain-eolach: giodh d' abbair e, gur fearr neamh na tallamh, cho mheaſs e aig-e-fein gur fearr do rireadh. Nam b' oidhreachd chinteach leiſh an tallamh, cho ghabhagh e neamh mar roghainn air; b' ſhearr leiſh ſuirreachd ann ſho, na doll air imirch do na flaitheaſaibh. Bu roighniche leiſh beatha ſhlainteil, thoiceil, aird-inbheach air tallamh; na beatha ſhior-ghlan, ſhior-ſhonna, ann lathair Dhe anns na Neamhaibh; ſheadh, na bith ag gradhachadh agus ag ſhior-mholladh na diadhachd. Giodh d' aidmhicheas e gu cealgach, gur ionmhuinn leiſh Dia os gach neach, gidheadh, cho do mhothaich anam riamh cumhachd a ghraidh dhiadhaidh do rireadh, ach 'ta intinn ni 's ſuidhicht' air an t Saoghal, agus air ſuaimhneas ſeol-mhor na air Dia. Ann aon ſhocall, cia b' e neach le 'n ionmhuinne tallamh na neamh, ſuaimhneas ſeolmhor na Dia, is duin' aingidh neimh-iompoicht' e.

Air an laimh eille, 'ta an duin' iompoichte ſoilſhicht' a dhearcagh air ionmhuinneachd na diadhachd: is leir dh'a uirrid mor-luach anns a ghloir a 'ta r'a ſaghail o Dhia, as gu do ſhoc-

raich e a chroidh' uirr-e, ni a's mo gu mor na air aon ni ſaoghalta. B' fhearr leiſh ſhealla do ghnuiſh Dhe, agus a bheath' a chaitheadh 'n a ghradh ſhioruidh, ag ſheinm a chliudh gu bioth-bhuan, na gach ſaibhreas agus ſuaimhneas ſaoghalta. Is leir dh'a gur diamhanas gach aon ni eille, agus nach ſaſaichir an t' anam ach le Dia amhain: agus air an abhar ſhin, rachagh an ſaoghal an taobh a thogras e, taiſhgidh an duin' iompoicht' a ſhaibhreas agus a mhuinghin, anns na neamhaibh; agus ann geall reu ſhin, bheir e tharraiſh do gach ni, gu deonach. Mar a laſſas an teinne ſuas, agus mar a dhearcas an t ſnathad a bheannas do 'n tarrang-art air an Airde tuath: mar an ceadna, aomaidh an t anam iompoichte dh' ionſuidh Dhe. Cho lan-ſaſaich aon ni eill' e; ni bheill toilleacha intinn no ſoiſh aig' ach ann an gradh an Tighearna. Ann aon fhocall, 'ta meaſs agus gradh ag gach duin' iompoicht' air Dia, a 's mo gu mor na a 'ta ac-a air an t ſaoghal gu leir; agus is roighniche leo ſonnas neamhaidh, na ſuaimhneas ſeol-mhor, cia mor air bith e. Gheibh ſhibh dearbhagh an teagaiſhg ſho anns na ſcrioptuiribh a leannas. Phil. 3. 18, 21. Mat. 6. 19, 20, 21. Col. 3. 1, 4. Romh. 8. 5, 9. 18. 23. Sal. 73. 25. 26.

2. Is priomh-obbair do 'n duin' aingidh bith ag teagradh ſaibhriſh ſhaoghalt' a ſhaſachagh antoill fheol-mhoir fein. Giodh do leaghas, giodh d' eiſhdeas, giodh do ni e moran do ghniomharaibh crabhach o an leath amach, agus giodh do ſheachnas e peaca maſlach; gidheadh ni bheill ann ſho uill' ach leath-obbair: cho phriomh-obbair dh' a iddir Dia a a thoilleachadh, chum ſonnas biothbhuan a ſhea!bhachadh; cuirridh e Dia ſheach le ſuileach an t ſaoghail, agus cho toir e dh'a do gheill ach am beagan a ſheachnas an fheoil, oir cho chuirr e a chuid do 'n t ſaoghal an geall neamha gu deonach.

Air an laimh eille, is priomh-obbair do 'n duin' iompoichte bith ag toilleachadh Dhe gu curamach, agus ag ſaothaireachagh a theaſſairgin ſein; cho ghabh e ſolas na beathaidh ſho ach mar lon goireaſach a thurruiſh trid an t ſaoghail ſho, chum ſaoghail a 's fearr; gnathaichidh e na creatuire mar dh' iarras Dia; is toigh leiſh beatha naomha, agus is ſadda leiſh gus am bith e-fein ni a 's naoimhe gu mor; is beag air gach peac' a 'ta r'a agragh air; 'ta e ag guidheadh agus ag cathachadh 'n a aghaidh gu ſpairneil, agus is bliadhann leiſh gach la gus am bith e ſaor dh'e. Ta run agus togra anam' ann geall air Dia: ma thuitteas e am pea-

ca ni h ann gu deonach, ach ann aghaidh ruin ſhuidhicht' a chroidhe; agus air an abhar ſhin, eirghidh ſhe a riſh, le dubh-bron air ſon a neamh-churaim, agus ni bheill e comh-an-dana as gu cuirr e peac' air bith ann gniomh le fhioſs. Cuirridh e an ſaoghal gu leir, cia mor air bith a ſpeiſh d'e, ann geall Dhe agus muinghin an t ſonnaiſh ſhioruidh, le uille chroidhe; bheirr e ſuas do Dhia gu deonach, gach tiolac ſaoghalt' a fhuair e uaidh-e, le cliu air ſon an iaſaid. Chi ſhibh ſho uille, Col. 3. 1, 5. Mat. 6. 20, 23. Luc. 18. 22, 29. Luc. 14. 18, 27. Romh. 8. 13. Gal. 5, 24. Luc. 12. 21. &c.

3. Cho do ghabh anam an aingidh riamh fir-eolas air obbair na ſaoirſhe, ach 'ta i dh' a mar dhiamhaireachd, agus ni bheill ſpeiſh aig-e dh'i; cho do ghabh e le buidheachas re tairgſh' an t ſlanai-fhir, agus cho do theoigh a chroidhe le gradh do 'n Fhear-ſhaoraidh; ni mo is toilleach leiſh bith riaghlaichte le leigh an anama, chum as gu teaſſairgir do Dhia e, o chionta, agus o chumh-achd peacaidh; ach 'ta a chroidhe neamh-mhoth-achail air an tiolac do-labhairt ſho, agus gu turr ann aghaidh nam meadhona ſlainteil, le an teaſſ-airgt' e nan gabhagh e reu. Abbair gur taitneach leiſh bith crabhach air modh ſeol-mhor, gidheadh

cho d'thug e riamh ſuas anam do Chrioſt, no do chomhairl' a Spioraid agus fhocaill.

Air an laimh eille, air mothachadh do 'n anam iompoichte gu roibh e milte le peaca; gu do chaill e a ſhith re Dia, agus a mhuinghin neamhaidh; agus gu roibh e ann cuntart dorainn ſhioruidh, ghabh e le buidheachas re teachdaireachd na ſaoirſhe; chreidd e anns an Tighearn' Joſa, mar aon ſlanai-fhear, agus choiſhrig e dh' a e-fein, chum gliocaiſh, ceartaiſh, naomhachaidh, agus ſaoraidh. Ghabh e Crioſt mar bheathaidh d'a Anam agus mar Leigh ſlainteil d' a chreachdaibh; 'ta meaſs mor agus urramach aig-e air gliocas agus gradh Dhe ann obbair iongantaich ſho ar ſaoraidh. Ann aon fhocall, 'ta comhnuidh Chrioſt, ſheadh, 'n a anam trid creiddeimh, agus 'ta a bheatha ſho a 'ta a lathair aig-e, trid creideimh ann am Mac Dhe, a ghradhaich e agus a thug e-fein air a ſhon. Sheadh cho 'n e-ſin a 'ta beo, ach Crioſt a 'ta beo ann. A dhearbhadh ſho, ſaic Romh. 8. 1. Philip. 3. 7—10. Gal. 2. 20. Join. 15. 2—4. 1. Cor. 2. 2.

Chi ſhibh anoiſh, am briathraraibh ſoilleir o fhocall De, co iad na daoin' aingidh, agus co iad na daoin' iompoichte. Saoilidh luchd-ain-eolaiſh mur bith daoin' ag curr re mionnaibh, no re mallacha,

re h ain-chaint, re mifhg, no re neamh-ghlain, re foir-neart no re h ea-coir ann gnothaichibh, agus ma thig iad do 'n Eaglaifh, agus ma ni iad urnaigh nach feadar am meafs mar dhaoin' aingidh. No ma bha neach ciontach am mifhg, am mionnacha, ann immoirt thoirmifhgte, no an leithid fhin do mhi-bheafaibh, ach ma fguirreas e dhiu anns an aimfhir a thig, faoilidh an fluagh aineolach gur duin' iompoicht' e fho. Saoilidh dream eille, gur duin' iompoichte gun amharus, an neach a bha naimhdeil do 'n Diadhachd, agus ag deanamh fannaid uirr-e, ma 'ta e ag gabhail tlachd dh'i anoifh, ag doll ann cuiddeachd dheagh-dhaoine, agus uim-e fhin, mar chufpair ain-iochd ag luchd-aingidheachd mar ata na deagh-dhaoine. Ta cuidd dhaoine comh-ammaidcach as gu faoil iad gu bheill iad iompoichte, ma thog'as iad nuadh-bharrail mhearrachdach; agus ma thuitteas iad ann an cuiddeachd eigin a fgarras iad fein o 'n t fluagh, mar luchd ana-baifhtidh, crith-chreiddeimh, papanachd, agus mar fhin fhios. Saoilidh daoin' eille, gur fir-iompocha, ma chuirr eagal ifrionn uamhann orr-a, ma leigeadh rifh doibh an cionta agus ma bhiorragh an croidh' le h agartas coguifh air a fon; agus ma chuirr iad romp-a agus ma ghcall iad leaffacha beathaidh; agus

ma roighnich iad giulan crabhach beafach o an leath amach. Is iad fhin na h anama mealta truadh,d' an cofmhuil tairbh' ar n impidh-n' a chall gu turr: an uair a chluinn iad gur eigin do an duin' aingidh iompochadh no bafachadh; faoilidh iad nach do labhradh fho reu fein; oir ni bheill iad aingidh ach lain-iompoichte ma 's fior iad fein. Is e fho an t abhar a thug air Criofd infheadh do chuidd do na Riaghlai-fhearaibh Judhuigheach a b' airdinbhiche agus a bu fhuairce na an fluagh coitcheann; gu rachadh Ciofh-mhaora, agus ftriopacha, chum rioghachd Dhe air thoifheach orr-a. Mat. 21. 31. Cho an e gu teaffairgir ftriopoch no primh-pheacach gun iompocha, ach gu b' uffa peaca, truaidh, agus feim pillidh, a leigeil rifh do na primh-pheacachaibh fhin, na do an dream a bu mhuinte na iad; dream a bha 'g am mealladh fein le dochas gu roibh iad lain-iompoichte, an uair a bha iad ann am boilfhgin an ain-eolaifh agus ann am meadhon an aingidheachd.

A dhaoine, is obbair nach faoil fhibh an t iompocha: cho ghnothach fuail an duine rifh nach taittinn ach nithe talmhuidh, a thoirt chum neamha, agus mor-luach ionmhuinneach na diadhachd a leigeil rifh d'a, gus an toir e do Dhia teaff-ghradh nach fuaraich gu brath, teaff-

ghradh a leaghas a chroidhe cruaidh gu h aithreachas air ſon peacaidh, agus a bheirr air teicheadh chum Chrioſt, d'a ghlacail mar leigh anama le buidheachas; gus an iompoichir miann agus togragh a chroidhe, chum an truaidh ſhin a ſheachnagh a ghabh e ann an riochd a ſhonnaiſh, agus an ſonnas ſhin a roighneachagh, a ſheachainn e ann an riochd a thruaidh; agus gus an treig e gach crioch agus gnothach a bha aig-e roimh-e ſhin: ann aon fhocall, ' Is creatuir nuadh an " neach a 'ta ann Crioſt; thriall ſheann nithe " ſheach, ſeach dh' fhas na h uille-nithe nuadh, " 2. Cor. 5. 17." 'Ta aig-e nuaidh-eolas, nuadh-thoill agus nuadh-run; nuadh-dholas, nuadh-mhianna, nuadh-ghradh agus nuadh-ſholas; nuadh-ſmuainte, nuadh-labhra, nuadh-chuiddeachd (ma 's urr' e) agus nuaidh-iompocha. 'Ta am peaca a bha aig-e mar abhar macnuiſh anns an aimſhir a chaidh ſheach, air ſas anoiſh coimh-ſcreattaidh uabhaſach d'a roſgaibh, as gu teich e uaidh-e mar o an bhas. Ni bheill an ſaoghal a bha comh-luachmhor ann a ſhuilibh, ach camparach diamhain anoiſh; is e an Dia air an do rinn e dearmad, aon ſonnas anama anoiſh; roimh-e ſho leig e Dia air dio-chuimhne, agus bu roighniche leiſh gach ain-miann na e: ach anoiſh, 'ta cathair aird-in-

bheach a chroidh' aig-e, agus 'ta na mianna gu leir fa a cheanſal: is priomh-obbair do an anam, bith ag toirt airre agus geill d'a: is abhar dubh-broin leiſh gruaim a thriath, agus cho leir dh'a ſonnas aſs eagmhuiſh. Is e Crioſt air an do chleachd e ſmuainteachadh le neamh-churam, a mhuinghin agus a thearmann amhain; ta e d'a anam mar an t arran lath'ail d'a chorp; cho an fhead e urnaigh a dheanamh aſs eagmhuiſh, cho dean e gairdeachas, cho ſmuaintich, cho labhair agus cho bhith e beo aſs eagmhuiſh. Roimh-e ſho cho d' amhairc e air neamh ach mar thearmann ſo-fhullang a bha duil aig-e b' fhearr a chordadh riſh na ifrionn, an uair nach feadagh e ſuirreachd ni a b' fhaidde air tallamh; ach anoiſh roighnich e na flaitheaſa mar cheann-uidhe agus mar chomhnuidh, mar ionnad a lan-mhuinghin, agus a ſhuaimhniſh, ann am ſaic, ann an gradhaich, agus ann an cliudhaich e, an Dia d'an do choiſhrig e anam gu h iomlan. Roimh e ſho cho d' amhairc e eir ifrionn ach mar bhocan a churr eagal peacaidh air daoine; ach anoiſh creathnaichidh e roimp-e mar ionnad na fior-dhorainn, is baoghalach leiſh doll 'n a dail, agus cho ſugra leiſh fannoid a dheanamh uirr-e. Roimh-e ſho bha e ſgith do obbair na naomhachd,

agus mheafs e mar an-barr gun fheim i; ach anoifh, cho fuaimhneas, cho an obbair, agus cho an eallain beathachaidh leifh ach i. Roimh-e fho, is beag nach do mheafs e am Biobol mar leabhar coitcheann; ach mheafs e anoifh e mar naomh-lagh De, mar littir a fgriobhadh d'a ionfuidh o neamh, le laimh na morachd fhioruidh, agus ghabh e r'i mar riaghaill d'a fmuaintibh, d'a bhriatharaibh agus d'a ghniomharaibh; littir a 'ta le h iartus 'g a cheangal, le bagar 'g a oilteachadh, agus le gealla ag labhairt briathara na beathaidh r'a anam. Cho bu mho air daoine diadhaidh na daoin' eille anns an aimfhir a chaidh fheach; ach anoifh cho lear dh'a air tallamh daoine fonna luach-mhor ach iad. Roimh-e fho b'iad na daoin' aingidh a luchd-fugraidh; ach anoifh is iad a luchd-campair, agus giodh b' ard a chluint' a ghair gairdeachaifh mu am peaca; cia anoifh is mo a ghuilleas air fon am peacaidh; agus an dorainn, na e? Sal. 16- 3. agus 15. 4. Phil. 3. 18. Am briatharaibh aith-ghear, 'ta crioch nuadh aig-e d'a fmuaintibh, agus flighe nuadh d'a fhaothair; agus air an abhar fhin, 'ta a chroidhe agus a bheatha nuadh. Roimh-e fho' bu chrioch dh'a an-toill fheol-mhor fein: agus bu fhlighe dh'a a fhuaimhneas, a thairbhe agus a

chreiddeas ſaoghalta: ach anoiſh is crioch dh'a Dia agus gloir ſhioruidh: agus is ſlighe dh'a Crioſt, an Spiorad, an ſoiſgeul, an t ordocha diadhaidh, naomhachd a thaoibh Dhe, ceartas agus trocair a thaoibh dhaoine. Roimh-e ſho, b' airdriaghlaidh-fhear dh'a fein-ſpeiſh, agus b' eigin do an choguiſh agus do ghnothaichibh Dhe bith ſa a ceanſal agus geill a thoirt d'i; ach anoiſh is e Dia ann an Crioſt, trid an Spioroid, am focall agus a fhritheola, an t aird-riaghlaidh-fhear, d' an geill fein-ſpeiſh agus ſeun-ghnothaiche: air achd as nach atharacha ſho, ann an ni no dha, no fichid; ach ann an ruin agus ann am beaſaibh an anama gu leir. Feadaidh neach ceim taoibh a thoirt o aon ſlighe gu ſligh' eille, agus aghaidh a bhith air an aon aird, agus a thriall a bhith chum an aon ait: ach cho 'n ionnann a tharlas ma bheirr e aghaidh an taobh a bha a chul, agus ma thriallas e chum aird agus ait eille. Mar an ceadna, feadaidh neach iompochadh o mhiſhg gu caomhna; o dhroch-cuiddeachd agus o mhi-bheaſaibh chum cuidd do dhleaſtanaſa crabhaidh; ach bith ag gabhail air aghaidh chum nan criocha ceadn' a bha roimh-e ſhin aig' anns an amharc, agus bith ag miannachadh ſuaimhniſh fheol-mhoir os ceann gach ni, agus ag toirt aird-riaghail an

anamá d'a fhein-ſpeiſh. Ach an uair á dh' iompoichir e, ſheanar an fhein-ſpeiſh, tilgir aſs a h ughdaras i, cuirrir an t anam ſa cheanſal Dhe, pillidh an duin' iompoichte re neamh, agus triallaidh e air an t ſlighe d' an ceann-uidhe an t ionnad glor-mhor ſhin; bha e roimh-e ſho, fein-ſpeiſheil, agus ag gluaſachd do reir an-toill fein; ach ta e anoiſh, coiſhrigte do Dhia, agus ag gluaſachd do reir a thoille: roimh-e ſho, dh' fharraid e dh'e fein ciod e a dheanagh e r'a aimſhir, r'a cheadſaibh, agus r'a oidhreachd, agus bhuillich e air fein iad: ach anoiſh farraididh e do Dhia ciod a ni e reu, agus gnathaichidh e do reir iartaiſh iad. Roimh-e ſho, thoillich e Dia comh-fhadd, as a fhreagradh ſhin d'a fhein-ſpeiſh, agus d'a ſhuaimhneas feol-mhor; gun mhoran mio-thlachd a churr orr-a. Ach anoiſh toillichidh e Dia, cia mor air bith a mhio-rhlachd a chuirreas ſho air fhein-ſpeiſh agus air a ſhuaimhneas feol-mhor. Is e ſho an t atharacha mor a ni Dia air an dream ſhin uill' a theaſſairgir.

Feadaidh ſhibh a radh gu bheill ſpiorad De 'g ar naomhachadh, ach am bheill fioſs ag-aibh ciod is ciall do naomhacha? Is e ſho a thaiſhbin mi dhibh anoiſh: agus is eigin do gach duin' air tallamh bith naomhaichte no doll am mugha gu

ſhioruidh. Is eigin doibh pilleadh no baſach-adh.

A dhaoin', an creidd ſhibh ſho uille? Is cinteach leam nach bheill danadas ag-aibh a radh nach creidd; oir is cuiſh gun teagamh ſho, agus cho an fheadar a ſheanadh: cho chonſpoid ſho mu am bheill daoine foghlamta diadhaidh ann aghaidh a cheile; mu an abbair aon dream ſho agus dream eille ſhud; 'ta am papanach, agus an t anabaiſhteach, gach dream agus aittim ann ar meaſg, a 's airridh air an ainm chrioſtaidh, ag coimh-ſhineadh r' a cheile, ann am barr'ail mu na nithe ſhin a labhair mi, agus mur creidd ſhibh Dia na firinn, anns an ni ſhin a 'ta gach dream agus aittim ag creidſhinn, cho an fheadar ar leith-ſgeul a ghabhail.

Ach ma chreidmheas ſhibh ſho ciod e mu am bheill ſhibh comh-ſhamhach ann ar ſtaidd neimh-iompoichte? Am bheill cint ag-aibh gu d'iompoicheadh ſhibh? An do mhothaich ſhibh an t atharacha iongantach ſho air ar n anama? An d'aith-ghinneadh no an do nuadh-chruthaicheadh mar ſho ſhibh? nach iongantach an ni ſho le moran ag-aibh? An do mhothaich ſhibh riamh a leithid ann-aibh fein? Mur ſead ſhibh la no ſheachduin ar n atharachaidh, no an t ſhearmoin

leiſh an d' iompoicheadh ſhibh inſheadh, am ſead ſhibh a radh gu bheill an obbair deanta; gu d' atharaicheadh ſhibh do rireadh; agus gu bheill na h intinne ſhin ann-aibh a thaiſhbin mi cheanna dhibh? Mo thruaidh leannaidh ro-mhoran na gnoth-aiche ſaoghalta, agus cho chuirr iad ach roi-bheag docair orr-a fein le ſmuaintibh air an atharacha ſho. Agus ma dh' fhannas neach ach o pheac-aibh maſlach, agus ma dh' fheadas e a radh, " Cho an fhear neamh-ghlaine, no gaddaidh, " cho an fhear mallachaidh no mionnachaidh, " cho an fhear miſhg no foir-neart mi, theid mi " do an Eaglaiſh agus ni mi urnaigh." Ma dh' fheadas neach ſho a radh, ſaoilidh e gu bheill e lain-iompoichte, agus gu teaſſairgir e comh-luath re neach eille. Ach mo thruaidh, 'ta e 'g a mheal-ladh fein gu h ammaideach: oir is di-meaſs an-barrach ſho air gloir ſhioruidh, agus dearmad oil-teil air an anam nach baſaich. Am fead ſhibh bith comh-chaon-ſhuaracha mu Fhlaitheas na gloire agus mu ifrionn na dorainn? Is gairrid gus an taiſhgir ar corpa anns an uaigh, agus gus an glac aingle caomh no diabhla borb ar n anama. Is gairrid gus am bith gach fear agus bean ag-aibh, ann an cuiddeachd, agus ann an ſaoghal eille. Cho an fhadd dh' aiticheas ſhibh ar tighe. Cho

an fhadd dh' oibricheas ſhibh ann ar buthaibh. Cho an fhadd a ſhaothairicheas ſhibh ar fearrann. Cho an fhadd is ionnad comhnuidh dhibh an tallamh. Is gairrid a chi ſhibh leiſh na ſuilibh ſhin, a chluinn ſhibh leiſh na cluaſaibh ſhin, agus a labhras ſhibh leiſh na teangaibh ſhin, is gairrid gus am ſag ſaighead a bhaiſh ſhibh gun radharc, gun eiſhdeachd, gun chaint; agus bithidh ſhibh mar ſhin gus an coimh-cheanglar ar n anama agus ar corpa r'a cheille, ann an la na h aiſh-eiridh; agus ciod e an ſheol' air am fead ſhibh na nithe ſho a dhearmad? O, ciod e an t ionnad aimhniſh, no dorainn, ann am bith ſhibh gu gairrid! O, ciod e an ſhealla chi ſhibh gu gairrid anns na neamhaibh ſhuas, no ann an ifrionn ſhios! O, na ſmuainte ſhin a lionas ar n anama gu gairrid, le ſolas do-labhairt, no le h amhghar an-oilt'cil! Ciod i a's obbair dhibh anns an t ſaoghal shin eille ann taobh thall do an uaigh? Am bith shibh ag cliudhachadh Dhe leish na h ainglibh, agus leish na naomhaibh, no ag ſgreaddadh gu gairish-neach ann am builshgin nan diabhla, anns an teinne nach muchar gn brath? Agus an coir sho uill' a dhearmad? Bithidh na nithe sho uille gun chrioch, agus naishgte gu daingeann le reachd neamh-chaochladhach. Is i an t shioruidheachd,

an t shioruidheachd, le an toimhishir ar solas agus ar dolas, agus am feadar sho a dhearmad? Is fior sho, a dhaoine, is fior gach finidd dh'e: ann diaigh dhibh triall shios agus fuas beagan ni 's faiddde; agus ann diaigh dhibh coddal agus mofgladh tammall beag eille; fpionar afs fearran nam beo shibh, agus ann shin chi shibh gur fior gach ni dh'innish mi dhibh anns an am sho, agus an ceaddaich shibh anoish dhibh-fein an dio-chuimhneachadh! Cuimhnichidh shibh ann faoghal eille, gu cualadh shibh an t shearmoin sho, agus gu do chuirreadh na nithe sho ann cuimhne dhibh anns an am agus anns an ait sho! agus chi shibh an shin, gur mo na nithe sho, mile uair na aon ni a dh' fheadas fhibhs' no mifh a thuigfhinn ann taobh a bhofs do an uaigh; agus an deanar dearmad comh-mhor air na nithe fho anoifh?

A chairde caomh, mur mofglagh an Tighearna mifh a chreidfhinn na nithe fho, ann mo chroidhe fein, bhithinn air mo dhalladh le dorchadas na fein-fpeifh, agus rachainn am mugha gu fhoruidh: ach ma thug e dhomh fior-mhothacha orr-a, brofduchaidh fho mi, chum truadhas a ghabhail dhibhfe comh-mhaith as dh'im fein. Nam bithcagh ar fuile comh-fhofgailte as gu faiceadh fhibh ifrionn na dorainn, agus ar coimhearfnacha

neimh-iompoichte air an iommain d'a h ionſuidh, agus ag ſgreaddadh gu gairiſhneach ann a builſhgin; giodh do mheaſs ſhibh iad mar dhaoine deagh-thoilteanach air tallamh, agus giodh nach roibh eagal orr-a fein roimh an dioghaltas ſhin; ſhaoilinn gu tugagh an ſhealla ſho oir-ibh doll air uaigneas, a ſmuainteachadh air a riſh, agus a riſh; agus gu tugagh e oir-ibh rabha thoirt do gach neach mu'r timchioll mar an Geocoir anſaoghalt' a chaidh am mugha, (Luc. 16. 28.) agus leiſh am b' ail gu tugta rabha d'a bhrathairibh d' an congmhail o ionnad na dorainn ann an roibh e-fein 'g a chloidh. Is gne radhairc an creiddeamh; is e ſuil an anama, agus dearbha nithe do-fhaicſhinn: ma chreidmheas miſhe Dia, is gne mhothachaidh ſho: agus air an abhar ſhin guidhim, guidhim oir-ibh, gabhaibh mo leith-ſgeul, ma bhitheas mi coimh-leath-dhurachdach ribh mu na nithe ſho, as giodh d' fhaicinn le m' ſhuilibh iad. Nam b' eigin domh baſachadh am maireach, agus nam b' urra mi pilleagh o an t ſaoghal eille a dh' inſheadh dhibh ciod e a chonnairc mi, nach eiſhdeadh ſhibh reum gu deonach? Nach tugadh ſhibh ſa dearr, agus nach creiddeadh ſhibh mo ſgeul? Nan ceaddaichteadh dhomh ach aon ſhearmoin a thoirt dibh ann diaigh

mo bhaiſh, agus ann diaigh dhomh obbair luchd-aiteachaidh an t ſaoghail a 'ta re teachd fhaic-ſhinn, nach b' ail leibh gu 'n inſhinn an fhirinn dibh gu ſoilleir ſaor, agus nach cruinnicheadh ſhibh mu m' thimchioll do m' eiſhdeachd? Agus nach taiſhgeadh ſhibh mo theagaſg 'n ar cuimhne? Ach cho 'n fhead ſho tachairt; 'ta ſheola ſuidhicht' ag Dia, d' ar teagaſg le a ſcrioptur agus le a Mhiniſhteribh; agus cho toir e uirrid d' an toill do luchd mi-chreiddeimh as gu cuirr e luchd teagaiſh o mharbhaibh d' an ionſuidh, no gu 'n atharaich e a ſheola ſuidhichte fein; ma ni neach air bith gearran air dorchadas na greine, cho toir Dia uirrid d'a thoill d'a, as gu laſs e dh' a ſollas a 's dealraiche. Guidhim oir-ibh, a chairde gaoil, guidhim oir-ibh, thugaibh an airre dhomh anoiſh, comh-mhaith as giodh do thiginn le teachdaireachd d'ar n ionſuidh o mharbhaibh; oir feadaidh mi lain-dearbh' a thoirt d'ibh air cint agus firinn nan nithe ſhin a theagaiſhg mi dhibh, comh-mhaith as giodh d' fhaicinn le m' ſhuilibh iad ann an ſaoghal eille; oir feadaidh teachdair o mharbhaibh ar mealladh; ach cho an fhead Joſa Crioſt ar mealladh gu brath; cho an fhead focall De a chuirreagh ann ceill anns an ſcrioptur, agus a naiſhgeadh le miorbhailibh an ſpioraid naoimh',

ar mealladh gu brath. Creiddibh ſho, ma chreidmheas ſhibh dadda. Creidibh agus geilibh, no theid ſhibh am mugha. Anoiſh ma chreiddmheas ſhibh focall De, agus ma ghabhas ſhibh curam do leaſs ar n anama gu brath, ceaddaichibh dhomh an ath-chuinge reaſonta ſho iarraidh oir-ibh, agus guidhim oir-ibh na tugaibh an eara dhomh: air ſagail an ionnaid ſho, cuimhnichibh gun dail na chualadh ſhibh, ranſaichibh ar n intinne gu durachdach, agus abraibh r'ibh-fein. " Am bheill a " chuiſh mar ſho? An eigin domh pilleadh no " baſachadh: iompochadh no doll am mugha? Is " mithich dhomh anoiſh amharc mu m' thimch- " ioll, mun tig or-m oiche tinniſh agus baiſh. Och " ciod uim-e nach roibh ſuil ag-am air na ni- " the ſho gus anoiſh. Ciod uim' a chuirr mi " dail anns a ghnothach mhor ſho gu h an-dana, " agus mun do choiddil mi air comh-fhadd? An " roihh mi a' m' fhairreach! An roibh mo chiall " ag-am! A Dhe uille-bheannaicht', is i do thro- " cair a chum nach do ſpionagh aſs fearran nam " beo mi, mun roibh duil chinteach ag-am re " beathaidh ſhioruidh do m' anam! Ach nar leig- " eadh Dia gu dearmaid mi an obbair ſho tuille " gu brath. Ciod i an ſtaidd ann am bheill m' " anam? Am bheill mi iompoichte, no neimh-

" iompoichte? An d' oibricheagh an t atharacha
" mor ſho air m' anam riamh? An do ſhoilſhi-
" cheadh mi le Spiorad an Tighearn' a thoirt ſa
" dearr grainealachd peacaidh, feim Slanai-fhir,
" gradh Chrioſt, agus ard-mhor-luach Dhe na
" gloire? Am bheill mo chroidhe briſhte bruite
" ann mo chom, air ſon na ciont' a 'ta ı'a h
" agragh or-m'? An d' thug mi oidheachd chairdeil
" do mo Thighearn' agus do mo ſhlanai-fhear
" a thairg e-fein domh le maitheamhnas agus
" beathaidh do m' anam? Am beag or-m' mo
" bheatha chiontach a chaidh ſheach, agus ſuil-
" each gach peacaidh a 'ta ann mo natur? Am
" bheill mi ag teicheagh uath-a mar o naimhdibh
" milteach? An bheill mi 'g-am thoirt fein ſuas do
" ghiulan naomha? Am bheill mi umhal do Dhia?
" An taitneach leam an umhlachd? Am fead mi a'
" radh do rireadh gu bheill mi marbh do an t
" ſaoghal agus do an fhein-ſpeiſh fheol-mhoir?
" Agus am bheill mi beo do Dhia, agus do an
" ghloir a gheall e dhomh? Am mo ata do m'
" ſpeiſh agus do mo ruin air neamh, na air Tall-
" amh? An e Dia roghainn m' anama os gach
" neach? An d' thug mi an t ait a 's inbhich ann
" m' anam dh'a? Is cinteach leam gu roibh mi
" roimh-e sho beo do an t ſaoghal agus do an

" fheoil, gu h araid, agus nach d'thug mi do
" Dhia ach umhlachd neamh-chroidheil, ſheadh,
" am fuileach truadh nach b' fhiu leiſh an t
" ſant an-barrach ſhaghalt' fheol-mhor. An do
" phill m' anam anoiſh chum ſligh' eille? am
" bheill nuadh-run, nuaidh-cheadſadh naomh', a-
" gus nuaidh-chrioch ag-am? am bheill m' anam
" agus mo dhochas ag ploſcartaidh ann diaigh
" nam flaitheaſa, le ciocraſs nach diolar gu brath
" ach leo fein? nach i crioch mo bheathaidh,
" lan-run agus dian-thogra m' anama, righeachd
" air neamh, agus air ſhealla do ghnuiſh ghlor-
" mhoir mo Thighearn', agus bith beo 'n a
" ghradh agus 'n a chliu ſhioruidh? am bheill
" am peaca ann aghaidh ruin agus tograidh
" ghnathaichte mo chroidhe? am bheill mi ag
" cloidh gach peacaidh ghraineil? am bheill mi
" ſgith dh'e; agus am bu mhaith leam bith
" ſaor dh'e? ſho ſtaidd anamain iompoichte.
" Is cigin domhſa bith mar ſho no baſachadh.
" An i ſho mo ſtaidd do rireadh? is mithich
" dhomh freagra fhaghail do 'n cheiſt ſho, mum
" freagair am breitheamh neamh-chlaon i gu h
" uabhaſach. Ni bheill mi ann mo choigreach comh-
" mhor air m' anam, agus air mo ghiulan, as
" nach tuig mi ann cail-eigin am bheill, no nach

" bheill mi iompoichte: agus mur bheill, ni bheill " fein dhomh m' anam a bhreagadh le dochas " mealtach. Is i mo run gun mi-fein a mheal- " ladh ni 's mo: ach a churr aſs an teagamh " am bheill no nach bheill mi iompoichte; " chum as ma 'ta, gu gabh mi air m' aghaidh " gu ſuntach aitt, ag cliudhachadh mo Dhia glor- " mhoir, gus an ruig mi air a choroin a 'ta " dealrach mar a ghrian agus buan mar m' an- " am nach baſaich; agus mur bheill mi iom- " poichte moſglaidh mi o m' neamh-churam, " iarraidh agus grioſaidh mi an gras, a dh' fhea- " das mo philleadh, agus iompoichidh mi gun " dail air bith: agus ma mhothaicheas mi trath " gu do chaill mi ſlighe na beathaidh, ſcadaidh " mi pilleadh le comhna Chrioſt, agus gabhar " reum gu ſailteach; ach ma ſtaddas mi gus am " ſag Dia m' anam ann dorchadas, agus ann " cruadhas, no gus am ſuadaich bas aſs fearrann " nam beo mi; is ro an-moch dhomh pilleagh " ann ſhin. Cho ghabhar ann ſhin re h aith- " reachas agus iompocha; 'ta fioſs ag-am gur eig- " in domh iompochadh anoiſh ann an la tairgſhe " nan graſa, no doll am mugha gu ſhioruidh."

A dhaoine, is i ſho m' a'chuinge, gu gabhadh ſhibh cuntas d' ar n anamaibh, agus gu ceaſnai-

cheadh ſhibh iad, air an doidh ſho, gus am faic ſhibh, ma 's urra ſhibh, am bheill no nach bheill ſhibh iompoichte; agus mur ſead ſhibh ſho a ranſachagh amach le ar dicheall ſein, ruigibh ar luchd teagaiſhg, ma 's daoine ſioſrach dileas iad; agus iarraibh an comhna. 'Ta an gnothach ſho mor, agus uim-e ſhin na bacadh naire, no neamh-churam ſhibh. 'Ta ughdaras ac-a os ar ceann a thoirt comhairl' oir-ibh chum ſlaint' ar n anama, mar a bheirr leigh comhairl' oir-ibh chum ſlaint' ar corpa. Is doll am mugha do mhiltibh, gu ſaoil iad bith air ſlighe na ſlaint', an uair nach bheill iad ach air ſlighe na h ea-ſlainte: agus gu ſaoil iad gu bheill iad iompoicht' an uair nach bheill. Agus ann ſhin, an uair a ghlaodhas ſhinn reu pilleadh gach la, triallaidh iad air ſlighe na h ea-ſlainte, mar bu ghnath leo; agus ſaoilidh iad nach buinn a chomhairle ſho dhoibhſin; oir 'ta iad iompoichte cheanna ma 's ſior iad ſein, agus 'ta duil ac-a gur leoir-cheart an t ſligh' air am bheill iad, ma roighnicheas iad an ceim a 's glaine, agus ma ſheachnas iad an ceim a 's ro ſhailliche; an uair nach bheill iad fadd na h uine ſho, ach beo do an t ſaoghal agus do an fheoil gu truagh, agus ain-eolach air Dia agus air beatha ſhioruidh; agus air ſheacharan cian o

an t slighe d' an ceann-uighe flaitheas na gloire. Agus tarlaidh moran d'e sho uille do bhridh nach feadar impidh a churr orr-a cail-eigin d'an aimshir a bhuilleachadh ag smuainteachadh gu durachdach air an staidd, agus 'g a ransachadh le curam. Nach iommad truaghan fein-mhealtach a 'ta 'g-am eishdeachd, nachd do bhuillich riamh an uin a 's lugha d' am beathaidh, ag ceasnachagh an anama, agus ag seachainn an roibh iad do rireadh iompoichte no nach roibh? a Dhe throcairich, is tus' a ghabhas curam d'an leithid shin do thruaghanaibh nach gabh curam dhiu fein, agus a theassairgeas o ifrionn, agus a threoraicheas chum neamh' an aittim nach dean ach roi-bheagan air an son fein! nam b' aithne do an dream a 'ta air an t slighe chum ifrionn, agus buailteach do leir-sgriosś, an cuntart ann am bheill iad, philleagh iad gu gradd le h oilt agus le h uamhann. Ma cheaddaicheas shibh do an diabhol ar dalladh le h ain-eolas mu 'r staidd, agus a thoirt oiribh gu creidd shibh gur lain-cheart ar slighe, bheirr sho an dochas a 's mo dh'a gu fead e ar treorachadh gun spairn chum leir-sgriosś gun tearmann. Nam bu lear dhibh nach bheill shibh air an t slighe chum neamh', agus gu teid shibh am mugha gu shioruidh, ma bhasaicheas shibh anns an staidd

ann am bheill ſhibh, an leigeagh oilt agus eagal dibh caddal aon oiche, no ſuirreachd aon la int-i? an deanadh ſhibh gaire croidheil no ſugra anns an ſtaidd ſhin? an deanadh? agus gun f hioſs ag-aibh nach tilgir ſhibh air a cheart-uair ſho ann am boilſhgin iſrionn! ſhaoilinn gu tugadh ſho oir-ibh cul a churr re ar droch cuiddeachd agus re ar mi-bheaſaibh gnathaichte; agus teicheadh chum ſlighe na naomhachd, agus comh-chommuinn nan naomha. Shaoilinn, air chint ſhaoilinn, gu 'n iommaineadh ſho ſhibh a ghuidheadh croidhe nuadh o Dhia, agus comhairle mar chomhna o an dream ag am bheill i r'a ſheachnadh. Is cin-teach nach bu mhaith le aon neach ag-aibh doll am mugha gu ſhioruidh. Agus mar nach bu mhaith, guidhim oir-ibh, guidhim ranſaichibh ar n anama gun dail, agus na tugaibh ſoiſh doibh, gus an lear dhibh ar ſtaidd; chum 's ma ta i maith gu gabh ſhibh air ar n aghaidh int-i le gairdeachas: agus ma 'ta i olc, gu 'n amhairc ſhibh mu 'r timcheoll gu gradd, ag iarraidh tear-mainn mar dhaoin' a chreidmheas gur cigin doibh pilleadh no no baſachadh. Abraibh a dhoine. An i ar run agus an geall ſhibh an t ſaothair ſho a bhuilleachadh air ar n anama? an tionſgain ſhibh am ſein-cheaſnacha ſho an uair a theid ſhibh chum

ar n ionnada comhnuidh? an ain-iartas m' a'chuinge? is lear d'ar n anamaibh nach eadh: uim-e ſhin tionſgainibh air ball. Air bith dhibh fioſrach gur e ſho leaſs ar n anama, guidhim oir-ibh air ghaol an De a 'ta 'g a iarraidh ſho oir-ibh, agus d' an eigin dibh cuntas a thoirt gu gairrid, ann an lathair cathair a bhreitheamhnaiſh, guidhim oiribh na diultaibh m' a'chuinge reaſonta? air ghaol nan anama ſhin d' an eigin pilleadh no baſachadh, guidhim oir-ibh na tugaibh an eara dhomh: ach glacaibh mar obbair, ar ſtaidd fein a thuigſhinn; togaibh ar muinghin air ſteigh ſhocraich; bitheadh fioſs ag-aibh am bheill no nach bheill ſhibh iompoichte; agus na h earbaibh ar n anama re neamh-churam ſuaimhneach.

Ach feadaidh e bith, gu 'n abbair ſhibh, ma chi ſhinn gu bheill ſhinn neimh-iompoichte, ciod e a ni ſhinn ann ſhin? treoraichidh ſho mi chum mo dharra teagaiſhg; ann am bheill ſuaſgla na ceiſhte ſho ann an cail eigin, agus gabhaidh mi anoiſh air m' aghaidh d' a ionſuidh.

## TEAGASG II.

Is e gealla Dhe gu bith daoin' aingidh beo ma philleas iad, gu h iom-lan agus neimh-chealgach.

'Ta an Tighearn' ann ſho ag aidmheachadh gur taitneach leiſh, gu pilleadh daoin' aingidh agus gu bitheagh iad beo. 'Ta neamh coimhchinteach do 'n duin' iompoichte, as ata ifrionn do 'n duine neimh-iompoichte. Is firinn choimhchinteach, pill agus bith beo, re pill no baſaich. Cho do chuirr ni air bith ach a dheagh-run athaireil mar fhiacha air Dia, ſlanai-fhear a ſhollar, dorras na neamh-bhaſmhorachd fhoſgladh d' ar muinghin, agus cuirre thoirt duinn pilleadh le h aithreachas, an uair a chuirr ſhinn aſs duinn fein le peaca. Shruth ſho uille gu ſaor o chaomhthrocair ar Triath. A dhaoine peacach, ni bheill abhar ag neach ag-aibh doll d'a thigh, agus a radh, gu bheill mi ag teagaſg an-dochaiſh dibh. An gnath leinn dorras na trocair' a chrannagh oir-ibh? och, b' fhearr nach crannadh ſhibh oir-ibh fein e? an gnath leinn inſheadh dhibh nach dean Dia trocair oir-ibh, giodh do philleas, agus giodh do naomhaichir ſhibh? cuin a chuladh ſhibh riamh fear teagaiſhg ag curr a leithid ſho ann ceill? cainidh cuidd ag-aibh luchd teagaishg an t ſoiſgeil air ſon bith ag iarraid ar coimhead o ifrionn, agus cuirridh shibh aſs an leith gu shearmoinich iad an-dochas; ach inshibh dhomh, ma 's urra shibh, cuin a chualadh shibh riamh duine glic

ag radh, nach bheill abhar dochaish ag-aibh, giodh do philleadh shibh le h aithreachas air ſon peacaidh? Cho 'n fhead shibh insheadh: oir is e a cheart atharachadh shin, a 'ta shinn ag curr ann ceilll dibh o an Tighearna gach la. Agus cia b' e neach a 'ta aith-ghinte, agus a dh' fhas mar chreatuir nuadh le creiddeamh agus aithreachas teaſſairgir e gun teagamh; agus is comh-fhadd a ghabh e uai-nnibh impidh an-dochaish a churr oir-ibh mu 'n chuish sho, as gu bheill shinn ag earrallachadh oir-ibh gun a curr an teagamh. Is beatha, agus cho bhas, cead chuidd na teachdaireachd a 'ta shinn ag curr an ceill dibh; is e ar barrantas-'ne tairgshe na ſlainte chintich, shioruidh, ghlor-mhoir, a thoirt do gach aon neach ag-aibh; do 'n diol deirce dhiblidh, dhaibhir, comh-mhaith as do 'n triath shaibhir aird-inbhich; do 'n dream a 's meaſſa ag-aibh, do luchd mishg agus mionna, do luchd ſaint agus braidd, sheadh, agus do 'n dream a ni di-meaſs agus ſannoid air ſlighe naomha na ſlainte. 'Ta iartas ag-ainn o an triath d' an geill shinn, maitheamhnas gach peacaidh a chaidh sheach a churr ann ar tairgshe, ma philleas shibh ach anoish, agus ma 's ail leibh beatha; ta iartas ag-ainn bith ag earrallachadh agus ag aſluachadh oir-ibh gabhail rish an tairgshe

sho, agus pilleagh a thoirt fiofs dibh, ciod e an t ulmhacha shin a rinn Crioft dibh, ciod i an trocair agus an fhoidhidinn, agus ciod e an cairdeas a 'ta ag feitheamh oir-ibh o Dhia; agus cia fonna, cia fonna air modh do-labhairt, a bhitheas fhibh gu cinteach, ma 's ail leibh fonnas. 'Ta ag-ainn gu dimhin, teachdaireachd feirg agus baifh mar an ceadna, fheadh da ghne feirg agus baifh: ach cho phriomh-ghnothach dhuinne h aon diu: is eigin duinn an fhearg agus am bas, d'an d' fhag brifhe lagha nan gniomhara buailteach fhibh infheadh dhibh: ach ni bheill fho, ach a thaifhbineadh dhibh am feim a 'ta ag-aibh air trocair, agus d'ar brofdachadh chum meafs urramach a bhith ag-aibh air gras an fhir fhaoraidh. Agus cho an innifh fhinn dibh ach an fhirinn amhain, air an eigin dibh-fein eolas a ghabhail: oir co a dh' iarras cungaidh-leighifh, ag nach bheill fiofs a thinnifh? cho dean fiofs ar truaighe, truagh fhibh, ach iommainidh e fhibh dh'iarraidh trocair. Is fhibh a tharraing am bas fho oir-ibh fein. Ata fhinn ag toirt fiofs dibh air bas eille mar an ceadna, fheadh bas gun tearmann, agus dorainn a 's ro-mho, d' am bheill an fluagh nach iompoich buailteach. Ach mar is firinn fho a 's eigin infheadh dhibh; is i cuidd

a 's deirrcannaich, agus a 's mulladaiche d'ar teachdaireachd. Air tus 'ta ſhinn re trocair a churr ann ar tairgſhe, ma philleas ſhibh: agus is iad an aittim ſhin amhain, a gheibh cuirre trocaireach agus nach pill, a 's eigin duinn a bhagradh le truaigh. Cuirribh ach cul re ar ſheacharanaibh, air iartas Chrioſt, gun tuille maille, ſaſaibh mar chreatuire nuadh, thigibh agus pillibh, agus cho bhagrar ſhibh le ſeirg mhiltich, no le bas. 'Ta miſh' ann ſho, ann ainm triath na beathaidh, ag gealtainn trocair agus ſonnaiſh, dhibhs' uill' a 'ta 'g-am eiſhdeachd, do 'n dream a 's meaſſa, do 'n peacach a 's mo, agus a 's ſhinne ann ar meaſg, ma philleas ſhibh. 'Ta trocair ann an Dia, ta mor-luach anns an laindiola ſhin a thug Crioſt do cheartas De air ar ſon, ta an gealla ſaor, iom-lan, agus uillea-choitcheann; agus gheibh ſhibh beatha ma philleas ſhibh. Ach mar is ionmhuinn leibh ar n anama fein, cuimhnichibh ciod e an t iompocha, a ta an ſcrioptur ag iarraidh. Cho an e an ſheintigh a leaſſachadh, ach a leagadh gu lar, agus a thogbhail aſs ur, air Crioſt, an ſdeigh ſhocrach, nach ſailnich gu brath. Cho an e cail-eigin do 'n bheathaidh ſheol-mhoir a leaſſachadh, ach na h ain-mianna ſeol-mhor a churr gu bas, agus glua-

ſachd do reir comhairl' an Spioraid. Cho an e geill a thoirt do 'n 't ſaoghal agus do an fheoil air modh aith-leſſaichte, le peacaibh maſlach grai-neil air bith, no le cail-eigin do Chrabha; ach ar Maighiſhter, ar n obbair, agus ar crioch a mhudhadh; ar cul a thiontadh réu, agus gach aon ni a dheanamh chum na beathaidh nach facadh ſhibh riamh; ſhibh-ſein agus gach ni a 'ta ag-aibh a choiſhrigeadh do Dhia. Is e ſho an t atharacha ſa an eigin dibh doll, ma 's ail leibh beatha.

Anoiſh is fia'naiſhe ſhibh- fein, gur ſonnas agus leir-ſgrioſs, an teagaſg mor a ſhearmonaich mi dhibh: agus gur e ſho a chead chuidd do m' theachdaireachd. Gabhaibh ſonnas agus ſheach-naibh leir-ſgrioſs, agus cho teid ſhinn ni 's ſaidde leibh: oir cho chuirreamaid an dragh, no an t eagal a 's lugha oir-ibh, ſheadh, le h ainm an leir-ſgrioſs mur b' eigin e.

Ach mur ail leibh tearmann, ni bheill teaſſair-gin ag-aibh, ach is eigin gu leir-ſgrioſſar ſhibh. Oir ni bheill roghainn ag-aibh eidir tearmann a-gus leir-ſgrioſs: ach is eigin dibh bas no beatha thogbhail mar roghainn.

Agus ni bheill ſhinn amhain re beatha churr ann ar tairgſhe; ach re dearbha thoirt dibh, ciod

e an t ughdaras a 'ta ag-ainn chum ſho a dheanamh, agus gairm a thoirt dibh a chreidſhinn gu bheill run De mar ata e 'g a labhairt: gu bheill an gealla fior agus gu ruig e oir-ibhs' air chumhnanta ſonraichte, comh-maith as air daoin' eille, agus nach meanm-mhacnus neamh, ach fiorſhonnas.

Ma chuirreas ſhibh mar cheiſt oir-'ne ciod e an t ughdarras le am bheill ſhinn ag toirt na tairgſhe ſho dhibh? ann am meaſg cead teagaſg ſcrioptuir, 'ta ar n ughdaras leor-ſhoilleir o 'n bhegan ſho.

Air tus, chi ſhibh ar barrantus, ann ſho, ann mo theagaſg-ſa, agus anns na rannaibh a leannas, agus anns an 18 Eſec. comh-ſhoilleir 's is urra briathara d'a dhearbhadh. Agus ann an 2 Cor. 5. 18—20. 'ta ag-aibh ſuim ar barrantuiſh; ''Ta
" na h uille nithe o Dhia, a reitich ſhinne riſh
" fein, trid Joſa Crioſt, agus a thug dhuinn ſritheola
" na reite ſhin; iodhon gu roibh Dia, ann Crioſt,
" ag reiteachadh an t ſaoghail riſh fein; gun an
" ſheachrana a churr aſs an leith; agus chuirr e
" ann-ainne briathar na reite ſhin: air an abhar
" ſhin, is teachdaire ſhinn o Chrioſt, mar o Dhia
" a 'ta ag curr impidh oir-ibh leinne. Guidhimid
" oir-ibh air ſon Chrioſt, bithibh reidh re Dia?'

Mar an ceadna, Marc. 16. 15, 16. " Triallaibh " air feadh an domhain uille, agus foilſhichibh an " foiſgeul do gach creatuir. Slanaichir an neach " a chreidmheas agus a bhaiſtir; ach bheirrir " breitheamhnas air an neach nach creidd." Agus Gniomh- 13. 38. " Bitheadh fioſs ag-aibh " fheara agus a bhrathaire, gu do churreadh " maitheamhnas peacaidh ann ceill dibh trid an " fhir ſho." Agus chum as nach ſaoileadh ſhibh gu d' thugagh an tairgſhe ſho do 'n fhinneach iudhuigheach amhain, faicibh Gal. 6. 15. " Ann " Joſa Crioſt, ni bheill tairbh' air bith ann an " timchill-gearra, no ann an neimh-thimchill-gearra, ach anns an nuadh-chruthacha."

Chi ſhibh anoiſh, gu do ſparragh oir-'ne tairgſhe na beathaidh a thoirt dibh uille, agus inſheadh dhibh o Dhia, ma philleas ſhibh gu bith ſhibh beo.

Is tearuinte dhibh ar n anama earbſadh riſh an tairgſhe ſho; oir ſhruth i o ghradh Dhe, agus choiſhinn fuill luach-mhor Mhic De i: chuirr firinn agus dilſheahd De mar fhiacha air, a gheall-la fein a choimh-lionadh: naiſhgeadh firinn a ghealladh ſho, gu tric le miorbhailibh: chuirreadh luchd teagaiſhg air feadh an t ſaoghail d' a fhoilſheachadh: 'ta baiſhte agus ſuipper an Tighearn'

ordoicht' agus gnathaichte chum an gealla ſhò a thoirt gu follaſs air taoibh Dhe, agus a ghabhail air ar taoibh-ne: foſglaidh an ſpiorad an Croidh' a ghabhail riſh an tairgſhe ſho, agus 'ta e-fein ag-ainn mar airliſh gu lain-ſhealbhaich ſhinn i. Mar ſho is ſirinn gun teagamh gu teaſſairgir ſhibh uille, eidir dheagh-dhaoin' agus dhroch-dhaoine; ma bhuanaicheas an deagh-dhuin' ann am beaſaibh fior-ghlan an t ſoiſgeil, agus ma philleas an droch-dhuine.

Gu dimhin, ma chreidmheas ſhibh gu teaſſairgir ſhibh gun iompocha, creiddidh ſhibh breag: agus nan teagaiſhginn ſhin dibh theagaiſhginn breag: cho 'n e ſho creidſhinn ann an Dia, ach anns an diabhol, agus ann ar n intinnibh cealgach fein. 'Ta a ghealla beathaidh fein ag Dia, agus a ghealla beathaidh fein ag an Diabhol. Is e gealla Dhe, "Pill agus bith beo;" ach is e gealla an diabhoil, "Bithidh tu beo giodh nach pill thu gu "brath." 'Ta briathara De mar dh'inniſh mi dhibh, "mur iompoichir ſhibh agus mur bith ſhibh "mar leanbana, cho teid ſhibh chum rioghachd "nan neamha. Mat. 18. 3. Mur aith-ghinnir "duine cho 'n fhead e rioghachd De fhaicſhinn. "Join. 3. 3. Gun naomhachd cho 'n fhaic aon "neach an Tighearna. Eabh. 12. 14." Is e

briathar an diabhoil: " Teaſſairgir ſhibh, agus " bithidh ſhibh lain-cheart, gun aith-ghinneamh-" uinn; gun iompocha agus gun naomhacha; ni " bheill Dia ach ag curr eagail oir-ibh, 'ta e " ni 's trocairiche na gu dean e mar a bhagras " e, bithidh e ni 's fearr na a ghealla dhibh." Agus mo thruaidh, creiddidh cuidd mhor do an t ſaoghal focall an diabhoil roimh fhocall De; ceart mar a thainig ar cead pheaca agus truaidh chum an t ſaoghail. Arſa Dia re ar cead ſhinſhear-achd, " Ma dh' itheas ſhibh baſaichidh ſhibh; " ars' an diabhol, ann aghaidh Dhe, " Giodh d' ith-" eas ſhibh cho bhaſaich ſhibh;" agus chreidd Ebh an diabhol, roimh Dhia. Mar ſho anoiſh ars' an Tighearna, " Pill no baſaich;" ach ars' an dia-bhol, " giodh nach pill cho bhaſaich, ma dh'iar-" ras shibh trocair o Dhia anns an uair dheir-" reannaich, agus ma ſguirreas shibh do 'n phea-" ca, an uair nach urra shibh d' a churr ann " gniomh." Agus is i sho caint a chreiddir leish an t ſaoghal. Och, aingidheachd ard-uamhaſach! an diabhol a chreidshinn roimh Dhia!

Agus cho 'n e sho cuidd a 's meaſſa; ach deir'r luchd-aingidheachd re sho, gu dia-mhaſlach, creid-shinn ann Dia, agus bith earbſach aſs, an uair a chuirreas iad e ann riochd Shatain, Athair nam

breag' o thoisheach; agus an uair a chuirreas iad mar fhiacha orr-a fein gur breag focall De, deirr iad re sho, creiddeamh ann Dia, agus earbs' a dheanamh afs chum flainte. Ach cia an t ait ann an dubhairt Dia riamh, gu teaffairgir daoine gun aith-ghinneamhuinn, gun iompocha, agus gun naomhacha? dearbhaibh fmidd d' e sho o an fcrioptur, ma 's urra shibh. Bheirr mi ar dubh-'lan. Oir is i sho caint an diabhoil, agus cia b' e neach a chreidmheas i, creiddidh e na diabhla, agus is i sho a chionta re 'n abrar gu coitcheann peac' an an-danadaish. Agus an abbair shibh re sho, creiddeamh ann Dia, agus earbs' a dheanamh afs? 'Ta focall De lan-fhoghainteach a thoirt neart agus comh-fhurtachd do anamaibh an t fluaigh naomhaichte; ach ni bheill fmidd iomraidh air lamha dhaoin' aingidh a neartachadh, no air dochas an tearmainn a 's lugh' a thoirt do dhuine gun iompocha gun naomhacha.

Ach ma philleas shibh re flighe na trocair, 'ta trocair an Tighearn' ag-aibh mar oidheachd ullamh. Ann fhin is tearainte dhibh ar fonnas earbfadh re Dia le muinghin agus le danadas; oir ghabh e ar teaffairginn mar fhiacha air fein, ann a fhocall. Cho 'n athair caomh e ach d'a chlainn dhileas, cho teaffairg e ach dream a chuirreas cul

rish an diabhol, re sant an-barrach saoghalt' agus re h ain-miannaibh feol-mhor, agus a thig chum a theaghlaich,agus dh'ionsuidh comh-chommuinn nan naomha, chum bith mar iochdarana freagarach d'a Mhac. Ach mur tig iad a's teach is i sho an coirre fein: oir 'ta dorras na trocair shior-fhosgailte do 'n t sluagh iompoichte, agus cho chrannar gu brath air duine dhiu e. Cho do chuirr e riamh leithid na teachdaireachd sho dh'ionsuidh aon neach ag-aibh: " 'Ta e ro an-moch anoish: " cho 'n fhosgail, agus cho toir mi oidheachd " dhut, sheadh giodh 'ta thu iompoichte fein." 'Ta e shior-ullamh a ghabhail r'ibh, nam bitheadh shibhs' ach ullamh a philleadh gu croidheil neimh-chealgach. Agus foilshichir iomlaineachd na firinn sho ni 's soillcirc o an da theagasg a leannas, agus air an abhar shin, gabhaidh mi air m' aghaidh d' an ionsuidh, mun dean mi tuille feim do 'n teagasg sho.

## TEAGASG III.

Is taitneach le Dia iompocha agus sonnas dhaoine, ach is mio-thaitneach leish am bas agus an damna: is roighniche leish gu 'n iompoicheadh agus gu mairreagh iad beo, na gu gabhagh iad

air an aghaidh agus gu basaicheagh iad gu truagh.

Nochdaidh mi dhibh air tus cia mar a thuigir an teagasg sho; agus a rish soilleirichidh mi dhibh a chint agus fhirinn.

1 Agus air tus mar a bhuinneas do thuigshinn an teagaishg sho, thugaibh sa dearr na nithe sho a leannas. Is i an tlachd aoin-fhilte cead ghniomh an anam', a leannas am beachd no an t eolas aoin-fhilte, mun coimh-measf an t anam nithe r'a cheile. Ach leannaidh gniomh an roighneachaidh, a reimh-chiallaicheas gniomh a choimh-meish no a choimh-shinidh; agus feadar an da ghniomh sho a shineadh dh'ionsuidh chuspoire eas-aotach no contrara, gun chiont' air bith do 'n anam.

2. 'Ta ceime eagsamhail no neimh-ionnann anns an toilleileachd, no anns an tlachd neimh-chealgaich. Is coimh taitneach leam cuidd do nithibh, as gu dean mi uirrid diu, 's air an urra mi ruigheachd; agus is fior-thoilleach leam gu deanadh neach eille cuidd nithe, sheadh, an uair nach dean mi-fein cuiddeacha leish, do reir mo neart, do bhridh gu bheill iommad reason bacaidh ag-am; giodh do ni mi, sheadh, gach aon ni a 's coir dhomh.

3. 'Ta toill riaghlai-fhir, mar riaghlai-fhear, foilſhichte, ann an dealbh' agus ann an curr reachd ann gniomh: ach is i toill an duine, a chumhachd aoin-fhilte, natura, mar Aird-thighearn' a mhaoine fein, agus 'ta a thoill foilſhichte ann am miannachadh nithe taitneach, agus ann an diultadh nithe mio-thaitneach.

4. Is i toill riaghlai-fhir, mar reachd-thabhartaidh, air tus, agus gu ſonraichte, gu geilir d'a reachd, agus nach cuirrir a pheineachas ann gniomh ach air na h Jochdarana nach geill. Ach 'ta toill riaglai-fhir, mar bhreitheamh, ag reimh-chiallachadh gu do choimhdeadh no gu do bhriſheagh an reachd: agus air an abhar ſhin is i a run duaiſh a thoirt duinn, no dioghaltas a dheanamh oir-'n d' a reir.

O thug mi dhibh na h eidir-dheallacha ſeimeil ſho, cuirridh mi anoiſh iad riſh a ghnothach ann laimh, anns na briatharaibh a leannas.

1. 'Ta am ſocall agus an cruthacha ag teagaſg, gur eigin duinn eolas a ghabhail air Dia anns an t ſaoghal ſho: agus mar ſhin, do reir morluach natuir an duine, ainimnichidh ſhinn air Dia, maitheas, eolas, gliocas, cumhachd, ag atharrachadh uaidh' gach neimh-iomlaineachd air bith, agus ag toirt dh' a aird-iomlaineachd nan uille bhuaidhe

luach-mhor, do bhridh nach bheill doigh a 's fearr ag-ainn chum eolas a ghabhail air.

2. Mar an ceadna, leish an scrioptur, eidir-dhealaichidh shinn gniomhara Dhe, do reir an cuspoire eidir-dheallaichte, giodh 'ta iad uille mar aon ghniomh, ann am bith na diadhachd.

3. Agus le tuille danadaish, an uair a labhras shinn air Criost, do bhridh gu bheill an tuill' abhair ag-ainn o a natur mar dhuine.

4. Mar sho deirr shinn, gu bheill toill, tlachd, no speish aoin-fhilt' ag Dia, do gach neach a 'ta maith, air modh natura no beasach, do reir natuir agus tomhaish am maitheish. Agus mar an ceadna gur taitneach leish iompocha agus sonnas nan uille chreatuire reasonta, giodh nach tachair sho gu brath.

5. 'Ta toill Dhe, mar riaghlai-fhear agus mar reachd-thabhartaidh an t saoghail, coimh-ghniomhach chum sonnaish dhaoine, as gu do thairg e dhoibh Criost agus beatha, mar thiolac saor. Dhealbh e reachd dearmaid peacaidh, do 'n dream nach diult an tiolac sho gu neamh-urramach, ach a ghabhas rish, gu deonach. Thug e iartas teann d'a theachdairibh an tiolac sho a churr ann tairgsh' an t saoghail uille, agus a ghuidheagh orr-a gabhail rish gu failteach. Rinn e sho uille

chum ſonnaiſh dhaoine, mar reachd-thabhartaidh' agus mar bu choir dh'a ann an lorg a gheallaidh.

6. Ach gidheadh, is toilleach leiſh mar lagh-thabhartaidh, gu teid an dream nach pill am mugha: agus mar bhreitheamh an uair a theid la tairgſhe nan graſa ſheach, cuirridh e an reachd ſho ann gniomh.

7. Mar ſho is fior-thoilleach le Dia gu 'n iompoicheagh an dream nach iompoich gu brath, ach cho 'n ail leiſh a lan-toill uill' fhoghainteach, agus a mhor-chumhachd a churr ann gniomh, mar Aird-thighearna, d'an iompochadh gun teagamh air bith. 'Ta commas ag riogh, cul-choimhead a churr air fear-muirt d' a chongbhail o 'n chroich a thoiltinn dh'a fein: Ach ma bhitheas deagh abhar ag riogh gun an ro-churam ſho a ghabhail do luchd-muirt, ach fioſs, agus rabha thoirt d'a iochdaranaibh, agus a ghuidheagh orr-a gun iad a bhith ciontach ann am murt, 'ta duil ag-am gu fead e a radh nach bu mhaith leiſh gu crocht' air ſon muirt iad; oir cho taitneach leiſh ſho, ach gu bitheagh iad neamh-choirreach, agus gu mairreagh iad beo. Agus ma ni e tuille air ſon cuidd dhaoine, air abhar ſonraicht' eigin, am bheill e mar ſhiacha air, ſhin a dheanamh air ſon an

iomlain? Is ceart do 'n Riogh a radh re uille luchd-muirt agus mi-ghniomh a rioghachd, " Ni " bheill tlachd air bith ag-ams' ann ar bas, ach " bu roighniche leam gu mor ſhibh a thoirt geill " do m' reachd, agus a bhith beo; ach mur " geill ſhibh, is i mo bhreith gu fuilling ſhibh " bas." Is ceart do 'n bhreitheamh a radh re meirleach, no re fear-muirt, " Mo thruaidh a " dhuine, cho taitneach leamſa do bhas; b' fhearr " leam gu mor gu coimhideadh tu an reachd, a-" gus gu teaſſairgeadh tu t anam fein; ach o nach " do choimhid thu an lagh, is eigin domh do dhi-" deadh gu bas, oir bu bhreitheamh claon mi mur " deanainn ſhin." Mar an ceadna, giodh nach bheill tlachd air bith ag dia ann ar leir-ſgrioſs, agus air an abhar ſhin, giodh 'ta e ag toirt gairm dhibh pilleadh, agus bith beo, gidheadh, is taitneach leiſh a cheartas fein a dhearbhadh agus a reachd a churr ann gniomh, agus air an abhar ſhin, is i a run ſhuighichte, mur pill ſhibh gu teid ſhibh an mugha. Nam bitheadh Dia comh-mhor ann aghaidh baiſh dhaoin' aingidh, as gu cuirreagh e a mhor-chumhachd ann gniomh d'a bhacadh, an ſhin cho rachadh duine do 'n t ſluagh am mugha. Ach 'ta Dia comh-mhor ann aghaidh ar leir-ſgrioſs, as gu bheill e ag toirt teagaiſhg a-

gus rabhaidh dhibh, agus ag curr baish agus beathaidh fa'r roghainn, agus ag sparragh air a mhinishtere earrallachadh oir-ibh, gun shibh-fein a churr am mugha, ach gabhail re trocair gu deonach, agus mar sho, dh'fhag e gun leith-sgeul shibh; ach mur iompoich sho shibh, gheall e gur i a run shuighichte, ar milleadh le leir-sgriosb gun teagamh, agus sparr e oir-'n a radh ribh ann a ainm fein, Rann. 8. " A dhuin' aingidh gheibh " thu gu dimhin bas!" Agus is beag nach do mhionnaich Criost a rish, agus a rish, ag radh, " Gu dimhin, dimhin, mur bith shibh iompoich-" te agus aith-ghinte, cho 'n fhead shibh doll " a's teach ann rioghachd neamha gu brath, " Mat. 18- 3. Join. 3. 3. Thugaibh fa dearr gu dubhairt e, " Cho 'n fhead shibh." Is bruadar diamhain, duil a bhith ag-aibh rish an rioghachd sho, gun iompocha; oir cho shealbhaich daoine neimh-iompoichte gu brath i.

Chi shibh anoish sheagh an teagaishg sho, chi shibh nach bheill Dia, reachd-thabhartaidh an t saoghail gu leir, ag gabhail tlachd air bith ann am bas dhaoin' aingidh, ach gur roighniche leish gu pilleagh, agus gu mairreagh iad beo: giodh nach i a run gidheadh, gu bith beatha, ach ag an dream a philleas; agus mar bhreitheamh, is

taitneach leifh ceartas agus foilfheacha a dhiom ann aghaidh peacaidh, giodh nach taitneach leifh Truaidh mar ata i int-e fein, an truaidh fhin a tharraing daoin' aingidh air an anama.

2. Mar a bhuinneas do dhearbha an teagaifhg fho, gheibh fhibh fhin am briatharaibh athghairrid, do bhridh mar a fhaoileas mi, gur urrus leibh a chreidfhinn cheanna.

1 'Ta natur graf-mhor an Tighearna foilfhichte; Exod. 24. 6. agus 26. 6. agus gu tric ann ionnadaibh eille, ag dearbhadh dhibh nach bheill tlachd air bith aig-e ann ar bas.

2. Nam bu taitniche le dia do bhas, na t iompocha agus do bheatha, cho fparragh e or-t coimhtric pilleagh, ann a fhocall; cho tugagh e dhut coimh-lion gealla air beathaidh, nam pilleadh tu; agus cho chuirreagh e impidh or-t gu pilleadh, le uirrid reafoin ; mar a dhearbhas an Soifgeul.

3. 'Ta am barrantas a thug Dia do mhinifhteribh an t foifgeil ag lain-dearbhagh an teagaifhg fho. Nam bu taitniche le Dia do leir-fgriofs, na t iompocha agus do fhonnas, cho fparragh e riamh oir-'ne trocair a thairgfheadh dhut; an t flighe chum na beatha fhioruidh, a theagafg dhut, gu diamhair agus gu follufach; a ghuidheadh agus

a ghriofadh or-t pilleadh agus bith beo; fiofs graineileachd agus cuntairt peacaidh a thoirt dut; uirrid as ata ann ar commas a dheanamh chum t' iompochaidh; agus buanachadh le foidhid anns an obbair fho, giodh do bheirreadh tu fuath agus mio.ghnathacha dhuinn air fon ar faothair. An deanadh Dia fho air ar fon, agus am foilfhicheagh e dhibh a reachd chum ar leafs, nam bitheadh tlachd aig-e ann ar bas, agus leir.fgriofs?

4. Mar an ceadna, 'ta fho foilleir o riaghail ghnathaichte freafdail an Tighearna. Nam bu roighniche le Dia ar leir-fgriofs agus ar dorainn, na ar n iompocha, agus ar tearmann, cho choimh-fhineagh a ghniomhara r'a ghealla; cho chataicheagh e rifh fein fhibh le caomhalachd gach la; cho n altramagh e fhibh le nithibh maith na beathaidh fho, na meadhona fhin d' ar treorachadh chum aithreachaifh, Romh. 2. 4. cho leagagh e an t flat-fmachdachaidh oir-ibh coimhtric, a churr ciall ann-aibh, agus a thoirt mothacha cuntairt dibh; cho tugagh e dhibh coimhlion eifhempler, agus cho ghiulaineagh e leibh comh-fhoidhidneach, as a rinn e o la gu la agus o bhliadhan gu bliadhan. Cho chomhara fho gu bheill tlachd aig-e ann ar bafs; oir nam bu taitneach leifh ar dorainn, nach b' urrus d'a ar n

iommain chum ifrionn o chian fadda? nach feadagh e gu tric roimh-e fho, ar fpionagh afs fearrann nam beo, am boilfhgin ar peacaidh, ar n ain-eolaifh, ar n uaill, agus ar n ain-mianna, an uair bu mhallacha, mionna eithich, no breag bu chaint dibh; an uair a bha fhibh gun cheill le mifhg, no ag deanamh gaire fannoid mu naoimhreachd De? nach b' urrus d'a ftadd a churr air ar n annail, ar cloidh le plaigh, anns an t faoghal fho, agus ar lain-cheanfachadh le dorainn anns an t faoghal eille? an fpairn leifh an uillea-chumhachdach an teanga a 's mo an-chaint agus mionaomhachd a riaghlachadh; glaff-lamh a churr air luchd dian-ruagaidh a 's mo mio-run; buirb nan eaf-cairde a 's fuilleachdaiche run, a chiuineachadh; agus a dhearbhadh dhoibh gur beifhteaga diblidh fo-chloidh iad? nan amhairceagh e oir-ibh ach le gruaim, thuiteadh fhibh bonn os ceann, anns an uaigh. Nan tugagh e barrantas do aon d'a ainglibh, doll a chofgradh deich mile peacach, nach gradd a rachagh an t iartas an gniomh? nach urrus d'a ar leagail air leabbaidh na h ea-flainte, gus am bith fhibh ag buirich le cloidh? an deacair dh' a a thoirt oir-ibh gu 'n ith fhibh an anchaint a thug fhibh d'a luchd-muinteara, d'a fhocall, d'a aoradh, agus d'a fhlighe naomha? an

cruaidh air a thoirt oir-ibh curr a ſhirreadh comh-na eidear-ghuidhe na h aittim air an d' rinn ſhibh di-meaſs an-dana? nach urrus d'a t fheoil uaibhreach a chloidh le ſaigheadaibh agus le h oſnaibh, gus am bith i graineil mar ſhalchar na talmhainn, agus mar ionnad comhnuidh neimh-iomchuidh do 't anam? an fheoil ſhin a 's eigin dut anoiſh a dhiol leiſh na nithibh a 's fearr a chordas r'i, agus nach ſuail dut a mhio-thoilleachadh. An fheoil ſhin a 's eigin dut a riarachadh le biadh, le deoch, agus le h eadach, cia b' e ni a deirr Dia ann aghaidh ſho; cia gradd a chuirreadh gruaim an uillea-chumhachdaich aſs d'i? an uair a bha thu ag tagradh cuiſh do pheacaidh gu dian; ag conſachadh riſh an dream leiſh am b' ail do tharraing uaidh-e; ag taiſhbineadh 't ain-iochd ann aghaidh do luchd-achmhuſain, agus ag gabhail leith-ſgeil obbair an dorchadaiſh; nach b' urrus do Dhia t' fhuadachadh leiſh, agus do churr ann an lathair a Mhorachd uabhaſaich; ann am ſaiceadh tu deich mile do mhiltibh aingel glor-mhor ag feitheamh air cathair a bhreitheamhnaiſh; agus am breitheamh ag toirt gairm dhut, do chuiſh a thagradh, agus a cheiſht ſho a fhreagradh, " Ciod e anoiſh " ata ag-atſa r'a radh ann aghaidh do chruthai-

" fhir; ann aghaidh fhirinn; ann aghaidh a luchd-
" muinteara; agus ann aghaidh a naoimh-reachd?
" Tagair anoifh do chuifh mar is fearr is ur-
" ra thu. Cia mar a ghabhas tu leith-fgeul do
" pheacaidh? freagair air fon do fhaoghaltachd
" an-barraich; do bheatha fheolmhoir; t aimfhir
" agus gach trocair a mhio-bhuillich thu." Och, nach leaghadh do chroidhe cruaidh; nach ifhlicheadh do fhealla borb; nach uainicheadh do ghnuifh le h uamhann; nach iompoicheadh do bhriathara maflach gu tofd, no gu fgreadda gairifhneach; nan cuirreadh Dia mar fhin thu ann lathair cathair a bhreitheamhnaifh, agus nan tagragh e reut a chuifh fein, a chuifh fhin a dhid thufa coimh-mhio-runach air tallamh? mar bu reidh do Dhia a radh re t anam ciontach, " Imthich, na bith tuille anns an fheoil fhin " gu la na h aifh-eirigh," am feadadh tu curr ann aghaidh fho? fgoilidh focall a chumhachd coimh-cheangal t anama agus do chuirp, agus ann fhin bithidh gach cumhachd chorpor'a 'ta agat gun efeachd, agus gach ball gun mhothacha. Nan abradh Dia reut, " Na bith beo ni 's faidde; no " triall chum ifrionn;" Am feadadh tu gun gheill a thoirt d'a?

Ach cho do rinn Dia fho; ach chaomhuinn e

beo thu gu foidhidneach; chum e fuas thu gu trocairreach; fhuair thu uaidh' an annail leifh an d' thug thu an-chaint dh'a; gach tiolac a thug thu mar iobhairt do 'n fheoil; gach tiolac leifh an do fhafaidh thu do fhlugan ciocrach; agus gach uair do 'n aimfhir fhin a mhio-bhuillich thu air diamhanas, mifhg agus an-faoghaltachd: agus nach bheill an fhoidhid agus an trocair fho gu leir, ag dearbhadh dhut nach taitneach le Dia do leir-fgriofs? am fead lochrann laffadh gun ola? an fheafs do thighe gun an tallamh 'g an giulan? cho mho na fhin a fheaffas tufa aon uair ann am fearrann nam beo gun chomhna Dhe. Ciod uim-e chum e comh-fhadda beo thu, ach chum as gu fmuainticheadh tu air am-maidcachd do fhlighe, agus gu 'n iompoicheadh tu chum bith beo gu fonna fhioruidh? An cuirr neach air bith arm gu deonach ann an laimh a namhaid a churr cath air fein? an cum duine glic follas re fear-muirt a chofgras a chlann; no re fear-tuarufdail chum as gu bu lear dh'a aimfhir a mhio-bhuilleachadh le fugra no le diamhan-as? is ni cinteach gu do ghiulan Dia leatfa comh-fhadda, chum as gu pilleadh tu agus gu bitheadh tu beo.

5. Of-barr ta paifh Mhic De ag dearbhadh,

nach taitneach le Dia bas dhaoin' aingidh. An ſaoragh e o bhas iad le luach comh-daor? An cuirreagh e iongantas comh-mhor air aingle, agus air daoine, le aontacha ro ghraſ-mhor? an tigeadh Dia ann riochd ſheirmhiſhich a gabhail comhnuidh ann am ſeoil, agus an gabhagh e Daonachd ann aon phearſa leiſh an diadhachd? Am fuillingeadh Crioſt uirrid dolaiſh ann a bheathaidh, agus an rachagh e fa bhas mallaichte, air ſon luchd peacaidh; nam bu taitniche leiſh am bas na am beatha? nam faiceadh ſhibh e gu durachdach ag teagaſg ſlighe na beathaidh, agus ag leigheas creachda luchd ea-ſlainte, Marc. 3. 23. Nam faiceadh ſhibh e an-fhadd ann an troſga, Mat. 4. Nam ſaiceadh ſhibh e ſadd oiche re h urnaidh, Luc. 6. 12. Nam faiceadh ſhibh e fa dhruchd fallaiſh fholla, le ſpairn urnaidh, Luc. 22. 24. Agus nam ſaiceadh ſhibh fhuill neimhchiontach ag ſmuidrich air a chroich, agus e ag dortagh amach anama mar iobhairt air ſon ar peacaidh. Nam ſaiceadh ſhibh ſho uille, an ſaoileadh ſhibh gu bu taitneach le Crioſt bas ſhioruidh dhaoin' aingidh?

Na ſmuaintichibh mor-luach a bhaiſh a lughdachadh, le radh, gu do bhaſaich e air ſon dhaoine toght' amhain. Oir is e do phcacas' agus peaca

an t ſaoghail gu leir an t uallach a bha air ar ſear-ſaoraidh; agus thug e lain-diola ant' uille, leiſh an iobhairt a thug e do cheartas De air an ſon; agus thairgeadh tairbhe na h iobhairt ſho do gach duine ſa leath do 'n, t ſluagh ach is fior, nach b' i run Chrioſt riamh maitheamhnas agus tearmann a dheonachadh do 'n dream nach pill le creiddeamh agus le h aithreachas. Nam faiceadh agus nan cluinneadh ſhibh e, ag caoidh agus ag oſnaich air ſon ſtaidd an t ſluaigh eaſ-umhail gun aithreachas, Luc. 19. 41. 42. No ag gearran air an eaſ-urram, Mat. 23. 37. " A Jeruſa-" lem, a Jeruſalem, cia tric a b' ail leam do " chlann a chruinneachadh, mar a chruinnicheas " cearc a h alach ſa a ſgiathaibh, agus cho b' " ail leibh ſho?" No nam ſaiceadh agus nan cluinneadh ſhibh e air crann na croiche, ag eidearghuidheadh air ſon a luchd dian-ruagaidh, " A-" thair thoir maitheamhnas doibh, oir ni bheill " fioſs ac-a ciod e ata iad ag deanamh." Nan cluinneadh ſhibh ſho, an cuirreadh ſhibh ann umhail d'a gu roibh tlachd aig-e ann am bas dhaoin' aingidh; ſheadh ann am bas na h aittim ſhin fein a chaidh am mugha le mi-chreiddeamh toilleil? " An uair a ghradhaich Dia an ſaoghal comh-" mhor, as gu d' thug e aoin-ghin Mhic ſein,

" chum as cia b' e neach a chreiddeagh ann, " nach rachagh e am mugha, ach gu faidheagh " e beatha fhioruidh:" fhaoilinn gu do dhearbh e air an doidh fho, ann aghaidh mio-ruin dhaoin' agus dhiabhla, nach bheill tlachd air bith aig' ann am bas dhaoin' aingidh, ach gur roighniche leifh gu pilleagh iad agus gu bitheagh iad beo gu fonna fhioruidh.

6. Fa dheoidh, mur creidd fhibh fho uille, agus mur toillich e fhibh, creiddibh focall Chrioft fein; oir is aithne dh'a a run fein, ni a 's fearr na is aithne dhuinn i. No air a chuidd a 's lugha creiddibh a mhionna: ach treoraichidh fho mi chum a cheathraimh teagifhg.

## TEAGASG IV.

Dhaighnich an Tighearna dhuinn le a Mhionna, nach bheil tlachd air bith aig-e ann am bas dhaoin' aingidh, ach gur roighniche leish gu pilleagh iad agus gu bitheagh iad beo; chum as nach bitheagh abhar ag duine do 'n t fluagh an fhirinn sho a churr an teagamh.

Ma chuirreas shibh focall an Tighearna ann teagamh gu h an-dana, ta duil ag-am nach cuirr shibh cunnuil an-dan' air a mhionna. Mar a

mhionnaich Crioſt gu follaſach, nach fead an dream nach bheill aith-ghinte agus iompoichte doll chum rioghachd neamha gu brath. Mat. 18. 3. Join. 3. 3. Mar an ceadna, mhionnaich Dia nach taitneach leiſh bas luchd-aingidheachd, ach an iompocha agus am beatha: agus ars' an t Apſtol, Eebh. 6. 13—18. " Do bhridh nach fead Dia " mionnachadh air neach a 's mo na e-fein, " mhionnaich e air fein, &c. Mionnaichidh daoi- " ne gu dimhin, air neach a 's mo na iad " fein, agus is e am mionna-daighneachaidh crioch " gach conſpoid. Air bith do Dhia deonach, neamh- " ch'aochlaidheachd a chomhairl' a thaiſhbineadh " do oighribh a gheallaidh, dhaighnich e le mionn' " i. Chum as trid da ni neamh-ch'aochladhach " ann nach fead Dia breag a dheanamh, gu bith " comh-fhurtachd laidir ag-ainn, ag teicheagh a " ghreammachadh riſh an dochas a 'ta roimh-inn, " agus a 'ta ag-ainn mar acair ghreammail chin- " teach anama." Ma 'ta duin' air bith do 'n t ſluagh nach urrr' a reiteachadh ſho re teagaſg reamh-ordochaidh, no fior-dhamnaidh dhaoin' aingidh, is i ſho coirre ain-eolaiſh fein; ni bheill abhar air bith aig-e an fhirinn ſho a ſheanadh, no a churr ann teagamh: oir dhaighnicheagh i le mionna Dhe, agus air an abhar ſhin cho 'n fhea-

dar a lubagh a choimh-ſhineadh re barr'aiſibh mearrachdach, ach barr'aile neimh-chinteach a lubadh d'a h ionſuidh, agus is eigin a chreidſhinn gu bheill firinne araid ag comh-fhreagradh dh'i, giodh nach urra ar n anama criochnaicht'-ne an coimh-reit' a thuigſhinn ach gu gann.

## F E I M

Guidhim or-t, ma 's peacach neimh-iompoichte thu, co'-thromaich ſeadh tammail bheig na teagaſga ſhin a chualadh tu, agus ſmuaintich co leiſh an taitneach do pheaca, agus do dh'orainn? is cinteach nach taitneach le Dia iad: oir mhionnaich e mar is beo e nach bheill tlachd air bith aig' ant-a. Agus is dimhin leam nach b' i do run Dia a thoilleachadh le peaca. An abbair thu gu h an-dana, gu d' ol gu do mhionnaich, gu do dhearmaid thu dleaſtanas naomha, agus gu do mhuch thu comhairl' an ſpioraid a thoilleachadh Dhe? Mar gu tugadh tu an-chaint do 'n riogh, eaſ-umhlachd d'a reachd agus ionſuidh mhilteach air fein; agus gu 'n abradh tu, rinn mi ſho uille d'a thoilleachadh.

Co eille leiſh an taitneach do pheaca agus do bhas? cho taitneach le dream air bith air am bheill dreach na diadhachd, oir is eigin gur ionnann

intinn dhoibh'-ſin agus do Dhia fein. 'Ta fioſs ag Dia, gur mio-thlachd le d' luchd teagaiſhg dileas, amharc or-t ag toirt geill do d' namhad milteach, gu h e-ceilidh ag curr do ſhonnaiſh ſhioruidh ann cuntart, agus 'g-at thilgeadh fein ann laſſair ifrionn. Is abhar dubh-broin leo bith ag amharc air an dorainn a rinneagh air t anam, le h ain-eolas, cruaſ-croidhe, an-toilleileachd, leiſhg agus neamh-churam mu thriall trid an t ſaoghail ſho air ſlighe na beathaidh agus na ſhith; is aithne dhoibh, gur comhara baiſh, agus ſeirg Dhe iad ſhin; is aithne dhoibh o fhocall De ciod e is crioch choſmhail doibh: agus air an abhar ſhin, cho taitniche leo iad, na le leigh tiom-chroidheach neaſgaide plaigh fhaicſhinn air daoine tinn a 'ta ſa a laimh. Is truagh bith ag leirſinn ar dorainn ſhioruidh roimh-laimh, agus gun ſheol' ag-ainn a gabhail roimp-e! Bith ag ſaicſhinn cia dluth ſhibh air ifrionn, agus gun ſheol' ag-ain a thoirt oir-ibh ſhin a chreidſhinn, agus a thoirt ſa dearr! bith ag leirſinn gu b' urrus dibh tearnadh, gu cinteach, nam b' aithne dhuinn ach ar deanamh toilleach, a ghnathachadh nam meadhona! cia dluth ſhibh do ſhonnas bioth-bhuan, nam pilleadh ſhibh, gu curamach, ſaothaireach, agus le uille dhi'cheall ar beathaidh! ach cho phill ſhibh·

Giodh do chuirreamaid ar n anama ann geall, cho 'n urra ſhinn impidh a churr oir-ibh ſho a dheanamh. 'Ta ſhinn ag dealbh gach oich agus la, ciod e a theagaiſhgeas ſhinn dibh a churr impidh oir-ibh, ach chaill ſhinn ar ſaothair. 'Ta ſhinn ag dearbhadh dhibh o fhocall De, nach teaſſairgir ſhibh mur pill ſhibh; ach is eigin duinn cuidd mhor ag-aibh fhag'ail neimh-iompoichte mar a fhuair ſhinn ſhibh. 'Ta duil ag-ainn gu creidd' ſhibh focall De, giodh nach creidd ſhibh ſhinne, agus gu toir ſhibh fa dearr e, ann uair a chi ſhibh ſgriobht' e; ach is diamhain ar duil, agus is diamhain ar ſaothair mu atharacha ſlainteil ar n anama. Agus an ſaoil ſhibh gur taitneach leinne ſho? is tric bu mhaith leinn cruas ar croidh' a ghearran re Dia, ann an urnaidh dhiamhair le dubhachas anama, ag radh, "Och "a Thighearna, labhair ſhinn reu ann a t ainm, "ach is beag a thug iad fa dearr ſhinn; dh'in-"niſh ſhinn doibh na dh'iarr thu oir-'n mu chun-"tart an ſtaidd neimh-iompoichte, ach cho do "chreidd iad ſhinn; dh'inniſh ſhinn doibh gu do "mhionnaich thu nach bheill ſhith do 'n duin' "aingidh; ach is gann a chreidmheas an dream "a 's meaſſa dhiu gu bheill iad aingidh; thaiſhbin "ſhinn doibh t fhocall, ann an dubhairt thu, ma

" chaitheas iad am beatha do reir na feola gu
" basaich iad; Romh, 8. 13. ach is caint doibh
" gu creidd iad thu, giodh nach creidd; agus gu 'n
" earb iad ass-at, ann uair nach creidd iad smidd
" do t fhocall, ann duil gu bheill do bhagra
" breagach; agus deirr iad gur dochas diadhaidh
" sho; agus giodh do nochdas shinn doibh an t
" ait ann an dubhairt thu, gu basaich uille dho-
" chas an duin' aingidh, an uair a bhasaicheas e-
" fein; gidheadh cho 'n urra shinn an iompochadh
" o an dochas mealtach; Sheanr. 11. 7. Dh'in-
" nish shinn doibh, cia screattaidh mio-tharbhach
" am peaca, ach is ionmhuinn leo e; agus uim-e
" shinn cho treig iad e. Thoirmishg shinn doibh
" gun an sonnas shioruidh a churr gu dana ann
" geall solaish dhiom-buain pheacaich, d' an crioch
" do'rainn bhioth-bhuan; agus shean, agus choish-
" rig iad iad fein, agus cho d' thug iad sa
" dearr ar toirmeasg; ach ni iad mar a ni
" am mor-shluagh peacach: do bhridh gu bheill
" Dia trocaireach, cho chreidd iad a bhagra, ach
" cuirridh iad an anam' ann cuntart, ciod e air
" bith a tharlas. dh'innish shinn doibh gu bheill
" Dia deonach a ghabhail reu ma philleas iad;
" agus cho d'thug sho orr-a ach dail a churr ann
" aithreachas, agus peacachadh le tuille dana-

" daish. Is caint do chuidd diu gu bheill aith-
" reachas ann an run an anama, ach 'ta iad do
" ghnath air aon doidh; arsa cuidd eille dhiu,
" ghabh shinne aithreachas cheanna, gidheadh 'ta
" iad neimh-iompoicht' o am peacaibh. Ghuidh
" agus ghrios shinn orr-a pilleadh, agus thairg
" shinn cuiddeachadh leo, ach cho b' urra shinn
" impidh a churr orr-a; ach an dream a bha
" mishgeach 'ta iad mishgeach; an dream a bha
" ailgheasach seol-mhor, 'ta iad ailgheasach seol-
" mhor; an dream a bha an-saoghalta, 'ta iad an-
" saoghalta; agus an dream a bha ain-eolach, borb,
" agus fein-speisheil, 'ta iad mar shin, gun a-
" tharacha. Is tearc iad a chi agus a dh'aid-
" mhicheas am peaca; agus is teirce iad a threi-
" geas e, ach is abhar mishnich leo, gu bheill
" na h uille dhaoine peacach; mar nach bitheagh
" peacach iompoichte agus peacach neimh-iom-
" poichte eidir-dheallaichte. Cho tig cuidd diu
" am fogasg dhuinn, giodh do bhitheas shinn toil-
" leach an teagasg, ach saoilidh iad gu bheill iad
" fein lan-fhoghlomta cheanna, gun fheim air
" tuille. Eishdidh cuidd eille r'inn, ach ni iad
" an an-toill fein. 'Ta cuidd mhor dhiu mar
" dhaoine marbh gun mhothacha; cho 'n urra
" shinn a thoirt air teagasg an t sonnaish shior-

" uidh gu druith smidd dh'e air an anama, no gu
" faicir a dhreach air an giulan. Mur geill shinn
" doibh, mur freagair shinn an ain-iartas, mur
" baisht shinn clann dhaoin' aingidh ro dho-lubaidh,
" mur toir shinn dhoibh suipper an Tighearna,
" agus mur dean shinn gach aon ni a 's ail
" leo, sheadh ann aghaidh focaill De, bheirr iad
" fuath agus an-chaint dhuinn; ach ma ghuidh-
" eas shinn orr-a am peaca aidmheachadh, agus a
" threigshinn, agus an anama a theassairginn; cho
" dean iad shin. Dh'innish shinn doibh, ma
" philleas iad, nach diult shinn baishte d'an clainn,
" no suipper an Tighearna dhoibh fein; ach cho
" 'n eishd iad r'inn: b' ail leo gu tugamaid
" eas-umhlachd do Dhia, agus gu leir-sgriossa-
" maid ar 'n anama fein air an iartas-'san,
" gidheadh cho pill agus cho teassairg iad an a-
" nama fein air iartas De. Is glice iad 'n an
" suilibh fein na an luchd teagaishg uille; 'ta iad
" air mirre le buirb, agus ro earbsach ass an slighe
" fein; giodh do chuirreamaid ar n anama ann
" geall, cho b' urra shinn an athatachadh. A
" Thighearna, is i sho staidd ar treada truagh, a-
" gus cho 'n urra shinn a leassachadh; chi shinn
" iad ann cuntart tuittim ann ifrionn na dor-
" ainn, agus cho 'n urra shinn am bacadh: 'ta

" fiofs ag-ainn ma philleas iad gu neimh-cheal-
" gach, gu teaffairgir iad; ach cho 'n urra fhinn
" an impidh fhin a churr orr-a; giodh do ghui-
" dheamaid orr-a air ar gluna, pilleadh, cho druith
" ar n impidh orr-a, giodh do ghriofamaid fho
" orr-a le dearaibh, chaill fhinn ar faothair: a-
" gus am bheill tuille ann ar commas?"

Is e fho an gearran diamhair, a 's eigin d'ar luchd teagaifhg a dheanamh le h ofnaibh mhulladach, agus an faoil fhibh gur taitneach leo abhar an gearrain? an taitneach leo ar trialls' ann an flighe peacaidh chum ifrionn agus dorainn, agus gun fheol' air ar baca? bith ag amharc oir-ibh ann am meadhon truaigh' gun chommas ac-a thoirt mothacha dhibh air ar cuntart? bith ag amharc oir-ibh re fugra, agus gun fhiofs ag-aibh am bheill uair eidir fhibh agus ifrionn? bith ag fmuainteachadh ciod e is eigin dibh fhullang gu fhioruidh, do bhridh nach do phill fhibh ann an la tairgfhe nan grafa? agus bith ag fmuainteachadh ciod i a bheatha fhioruidh ghlor-mhor a thilg fhibh uaibh, le di-meafs toilleil? an urra fhibh a dhealbh ni air bith a chuirreas tuille campair air luchd teagaifhg na fho?

Co anoifh ata fhibh ag toilleachadh le ar peaca agus le ar bas? cho taitneach le ar deagh

chairdibh tuigſheach iad. Och, is campar intinn leo bith ag amharc air ar truaigh, is tric a ghuilleas iad air ar ſon, an uair nach toir ſhibh dhoibh ach ro bheagan buidheachaiſh, agus an uair nach bheill mothacha ag-aibh a chaoidheagh ar ſtaidd fein.

Co anoiſh leiſh an taitneach ar peaca? co ach tri naimhde mor an Tighearna Dia; na naimhde ſhin a threig ſhibh ann ar baiſhte, agus riſh an do phill ſhibh anoiſh, a thoirt lain-gheill doibh.

1. Is dimhin gur taitneach leiſh an diabhol ar peaca agus ar bas: oir is i ſho ſir-chrioch uille bhuairidh, agus fhuirrreachraiſh oir-ibh gach oich agus la. Cho 'n urra ſhibh a dhealbhadh ni a's taitniche leiſh an diabhol na ſhir-ghiulan peacach. Nach aitt leiſh an uair a chi e ſhibh ag doll chum tigh miſhge, no peacaidh eille? am bheill ceol a's binne leiſh na bith ag eiſhdeachd do mhionnachaidh, do mhallachaidh, agus t an-chaint? cia taitneach leiſh bith ag eiſhdeachd reut, ag toirt an-chaint do t fhear teagaiſhg, leiſh an ail do phil-leagh o ſhlighe peacaidh a threoraicheas chum iſrionn, agus do ſduireagh air ſlighe an t ſoiſgeil chum ḟhlaitheiſh na gloire? ſhin ſolas an diabhoil!

2. Is ſolas le luchd-aingidheachd do pheaca agus do thruaigh; oir is ionmhuinn leiſh gach neach a cho's'laſs.

3. Ach gidheadh, 'ta fioſs ag-am nach i do run an diabhol a thoilleachadh, ſheadh an uair a thoillicheas tu e: ach is i do run t fheoil fein, an namhad a 's mo agus a 's cuntartaich' a 'ta agat, a thoilleachadh. Is taitneach leiſh an fheoil a diol do bhia, do dheoch, agus do thruſcan, d'a deanamh tlachd-mhor ann cuiddeachd, agus creiddeaſach aluinn ann ſuilibh an t ſaoghail. Is taitneach leiſh an fheoil ſugra, ain-mianna, agus diamhanas; ſho am poll ann am bathar daoin' aingidh nach iompoich; agus an Dia d'an geill iad; oir is e am bolg an Dia. Phil. 3. 18.

Ach guidhim oir-ibh ſannaibh tammall beag agus ſmuaintichibh air na nithe ſho.

## CEIST I.

An coir dhibh ar feoil a thoilleachadh roimh ar cruthai-fhear? am mio-thoillich ſhibh an Tighearna, ar luchd teagaiſhg, ar cairde diadhaidh, agus gach duine, chum ar n ain-mianna bruideil a thoilleachadh? am fiu leibh Dia a riaghlachadh

ar feola? mur riaghlaich e i, na bitheadh duil agaibh gu teaſſairg e i.

## CEISHT II.

Is taitneach le ar feoil peaca: ach an taitneach le ar coguiſh e? nach bheill i ag gearran air ar ſtaidd, agus gu tric ag inſheadh dhibh, nach bheill ſhibh coimh-tearuint' as a ſhaoileas ſhibh? agus nach coir dhibh ar n anama agus ar coguiſh a thoilleachadh roimh ar feoil?

## CEISHT III.

Ach nach ſollair ar ſeoil a ſolas fein? is ionmhuinn leiſh a chorp am bia, ach an ionmhuinn leiſh an dubhan? is ionmhuinn leiſh deoch laidir, greim blaſta, ſocair, cluich, agus ſugra; is ionmhuinn leiſh ſaibhreaſs, deagh alla, agus aird-inbhe ſhaoghalta; ach an ionmhuinn leiſh mallachd Dhe? an ionmhuinn leiſh ſheaſſamh le geilt-chrith an lathair cathair a bhreitheamhnaiſh, gus an toirir breith a thilgeil anns an teinne ſhioruidh? an ionmhuinn leiſh bith air a chloidh leiſh na diabhlaibh gu brath? gabhaibh iad ſho uille le cheille; oir cho ſgarrar ifrionn o pheaca, ach le fir-chreid-

deamh agus iompocha amhain; ma choimheadas ſhibh ar peaca, is leibh ifrionn gu cinteach. Ma 's ſolas leibh bas agus ifrionn, cho 'n iongantas giodh do thriallas ſhibh ann ſlighe peacaidh: ach mur ſolas leibh iad, mar is cinteach leam nach eadh, cia taitneach air bith am peaca, an diong e call an t ſonnaiſh ſhioruidh? am bheill bia, no deoch, no ſocair; am bheill deagh alla o pheacachaibh, no ſaibhreas ſaoghalta ni 's luachmhoire na ſolas neamhaidh? no an diong iad cloidh an teinne ſhioruidh? a dhaoine! nach coir do gach neach ag am bheill reaſon a chreidſhinn gu bheill anam aig-e r'a chall no r'a theaſſairginn, ſmuainteachadh air na ceiſhte ſho, mun triall e ni 's faidde?

Sheadh anoiſh, mhionnaich an Tighearna ann ſho, nach ſolas leiſh ar bas, ach gur roghainn leiſh gu pilleadh agus gu bitheadh ſhibh beo. Gidhcadh, ma thriallas ſhibh chum baiſh, mar roghainn air pilleadh; cuimhnichibh nach ann a thoilleachadh Dhe, ach d' ar toilleachadh fein agus an t ſaoghail, a rinn ſhibh ſhin. Ach ma chuirreas ſhibh am mugha ſhibh-fein, d'ar toilleachadh fein, agus ma ruidheas ſhibh chum cloidh ſhioruidh ag iarraidh ſolaiſh, agus mur bheill do cheill, do chroidhe, no do ghras ag-aibh, eiſhdeachd re Dia, no re daoinibh leiſh an ail ar pilleadh; na bitheadh duil

ag-aibh re tearmann, ach meallaibh duaifh ar droch-thoilteanaifh, agus gabhaibh aithreachas air modh eille, an uair a bhitheas e ro an-moch.

Mun gabh mi ni 's faidd' air m' aghaidh chum tuille feim a dheanamh do na nithibh fhin a chualadh fhibh, thugamaid fa dearr an teagaig a 's foigfhe; agus bheirr fhin tuille faith dhuinn.

## TEAGASG V.

'Ta Dia comh-durachdach mu iompocha dhaoin' aingidh, as gu d'aithin agus gu d'earrallaich e gu deinneachdach, " Pillibh, pillibh, ciod uim' a bha-" faicheas fhibh?"

'Ta an teagafg fho ag earrallachadh oir-ibh, feim iom-chuidh a dheanamh do 'n teagafg a chualadh fhibh fa dheirre, agus laimhfhichir e do reir fhin. Am bheill peacach neimh-iompoichte air bith, ag cluintinn briathara durachdach fho an Tighearna Dia? am bheill fearr no beann anns a choimh-thionnal fho anoifh, a 'ta ain-eolach air obbair an Spioraid naoimh' a nuadhaicheas agus a naomhaicheas? is coimh-thionnal fonna e, mur bheill cuidd mhor dh'e neimh-iompoichte! cluinnibh guth ar cruthai-fhir, agus pillibh rifh trid Chrioft, gun dail. An aiJ leibh eolas air toill Dhe!

is i ſho a thoill gu pill ſhibh air ball. An cuirr an Dia beo teachdaireachd chomh-durachdach chum a chreatuire; agus nach coir dhoibh geill a thoirt d'i? cluinnibhs' uille a ta beo do 'n fheoil; chuirr an tighearn' a thug dhibh air bith agus ar beatha, teachdaireachd o neamh d' ar n ionſuidh; agus is i ſho a theachdaireachd, " Pillibh, pillibh, " ciod uim' a bhaſaicheas ſhibh?" an ti ag am bheill cluaſa chum eiſhdeachd eiſhdeagh e. An deanar di-meaſs air guth na morachd ſhioruidh? ma labhras e le guth na tairnich uabhaſaich, ta geilt-chrith oir-ibh. Ach is coir dhibh tuille ſuim a ghabhail do ghuth ſho a theachdaireachd. Nan inſheagh e dhibh gu baſaich ſhibh am marach, an cuirreadh ſhibh ſho ann neimh-bhridh? ach is is aithne agus earrail an teachdaireachd sho, ann am bheill do bhas no do bheatha ſhioruidh. Mar gu 'n abragh e riſh gach duine ſa leath, " ſparram or-t,' air ſgath na h umhlachd " mhionnaicht' a dhligheas tu dhomſa do chru-" thai-fhear agus t fhear-ſaoraidh, ſparram or-t, " cul a churr riſh an diabhol, riſh an t ſaoghal, " agus riſh an fheoil, agus pilleadh reumſa, chum " as gu bith thu beo gu tearuinte. Aontaichim a " ghuidheagh or-t, ma 'ta gradh ag-at air an Dia a " chruthaich thu, no eagal or-t roimh-e; ma 'ta gradh

" ag-at air t anam fein,agus air beathaidh, ſheadh " beatha ſhioruidh,pill agus bith beo;mar a b' ail leat " tearnagh o dhorainn bhioth-bhuain, pill, pill, " ciod uim' a bhaſaicheas tu? " am bheill croidh', ann an duine, ann an creatuir reaſont', a 's urra an cuirre, an t iartas, agus an earrail dhurachdach ſho a dhiultadh? ma 'ta, nach gabhaidh cruaidh e!

Eiſhdibhs' uille leish an ionmhuinn shibh-fein agus ar ſonnas: sho an teachdaireachd a 's mo ſolas a thainig riamh chum cluaſa dhaoine, " Pillibh, " pillibh, ciod uim' a baſaicheas shibh?" cho do ghlaſſadh ſa an-dochas shibh. Sho trocair ann ar tairgshe; pillibh agus gheibh shibh i. A dhaoine, cia mor an gairdeachas anama leish an coir dhibh gabhail rish an teachdaireachd sho! 'Ta fioſs ag-am nach e sho an cead am a chualadh shibh i: ach cia mar a thug, no cia mar a bheirr shibh anoish ſa dearr i? a pheacacha ain-eolach neamh-churamach, cluinnibh ſocall an Tighearna! cluinnibhs' uill' a dhaoin' an-ſaoghalt' a shaſaicheas ar n ain-mianna ſeol-mhor; shibhs' a luchd-craoish agus mishge, a luchd neamh-ghlain' agus mionna; shibhs' a luchd cul-chaint, maſlaidh, an-chaint agus bhreaga; pillibh, pillibh, ciod uim' a bhaſaicheas shibh?

Cluinnibhs' uill' a luchd na h aidmheil fhuar-chrabhaich o 'n leath a muigh, a 'ta ain-eolach air beathaidh Chriost, nach do ghabh eolas riamh air cumhachd a cheasaidh agus aish-eiridh, nach do mhothaich riamh ar n anama lasta le gradh dh'a, agus nach do ghabh beatha uaidh-esin, neart ar n anama; pillibh, pillibh, ciod uim' a bhasaicheas shibh?

Cluinnibhs' uille ag am bheill intinne gun gradh Dhe, gun togra 'n a dhiaidh, agus gun tlachd ann am muinghin gloire; ach a 'ta ni 's toighiche gu mor mu shuaimhneas agus mu shoirbheacha saoghalta, na mu sholas neamhaidh? shibhs' uille nach bheill ach leath-chrabhach, agus nach toir do Dhia ach an umhlachd a sheachnas an fheoil; agus nach do shean ar fein-speish fheolmhor, agus nach do threig gach ni a 'ta ag-aibh air son Chriost le lan-run shuighicht' anama, ach ag am bheill ni saoghalt' eigin co'-luach-mhor ann ar barr'ail as nach deallaich shibh rish air son Chriost fein, giodh d' iarras e oir-ibh e, ach leish an roighniche doll ann cuntart a dhiom, na cull a churr rish an ni thoirmishgte shin, pillibh, pillibh, ciod uim' a bhasaicheas shibh?

Mur cualadh agus mur d' thug shibh roimh-e sho fa dearr e, cuimhnichibh gu d' insheadh dhibh

anoish o fhocall De, ma philleas shibh, gu bith ſhibh beo; ach mur pill ſhibh, gu baſaich ſhibh gun teagamh.

Ciod anoiſh a ni ſhibh a dhaoine? ciod e ata ann ar ruin? am pill no nach pill ſhibh? na ſtaddaibh ni 's faidd' eidir da bharr'ail: ma 's e an Tighearn' ar Dia leannaibh e: ach ma 's i an fheoil ar Dia, thughaibh tuille geill d'i. Ma 's ſearr leibh neamh, na tallamh agus ſolas ſeol-mhor, thigibh agus iarraibh duthaich a 's ſearr, agus taiſhgibh ar n ionmhas ſar nach truaill meirg no leoghann, agus ſar nach cladhaich agus nach goidd meirleach, agus moſglaibh anoiſh le ar n uille neart, dh'iarraidh rioghachd nach gluaiſhir, Eabh. 12. 28. Buillichibh ar n aimſhir ar gnothach a 's airde, agus pillibh ſruth ar curaim agus ar ſaothair chum ſruth-chlaiſh eille, anns nach b' abhaiſt leo rith. Ach ma 's ſearr agus ma 's buaine leibh tallamh na neamh; congbhaibh ag-aibh e, deanaibh am ſeim a 's ſearr leibh dh' e agus leannaibh riſh. A dhaoine' an do ſmuaintich ſhibh ciod e a ni ſhibh? mur do ſmuaintich, bheirr mi earrail no dha eill' oir-ibh, a ſhealtainn an toir reaſon oiribh ſocrachadh ar leaſs ar n anama.

1. Faicibh ciod e an ſonnas a dheaſſaich an Dia trocaireach dhibh: agus cia truagh an

gnothach gu rachagh aon duin' am mugha ann a dhiaigh ſho uille. Bha aimſhir, ann an roibh cloidheamh laſſarra air an t ſlighe, agus chongbh-adh mallachd Reachd Dhe air t aiſh thu, cia toilleach air bith a bhitheadh tu chum pilleadh re Dia: bha aimſhir, ann nach b' urra thu fein agus t uille chairdc ſaoghalta, maitheamhnas do pheacaidh a chaidh ſheach a choſnadh dhut, ſheadh, giodh do bhitheadh tu 'g a chaoineadh agus 'g a leaſſachadh gu la do bhaiſh. Ach thug Crioſt an ceap-tuiſhlidh ſho aſs an t ſlighe, le dorta fholla mar ar luach-ſaoraidh. Bha aimſhir, ann an roibh Dia aimh-reidh reut, do bhridh nach d' fhuair e diola ann am briſhe a reachd: ach anoiſh 'ta e coimh-diolt' ann an ſho, agus coimh-reidh reut, as gu d' thug e amach mar lagh, nach cuimhnich e do pheaca dh'ut ni 's mo, ma ghabhas tu re Crioſt agus re ſonnas air cumhnant an t ſoiſgeil, mar ata e 'g an tairgſheadh dh'ut, agus 'g an cuirreagh or-t gu ſaor, ag dearbhadh dh'ut, gur leat iad ma 's ail leat. Oir, " bha e ann an Crioſt, " ag reiteachagh an t ſaoghail riſh fein, agus thug " e dhuinne focall na reite ſhin," 2. Cor. 5. 18. 19. A luchd ceannairc, 'ta iartas ag-ainn an teachdaireachd ſho a reic ribh uille, mar o Dhia. " Thigibh oir 'ta na h uille nithe ullamh, Luc.

" 14. 17." Am bheill na h uille nithe ullamh, agus am bheill ſhibhs' neamh-ullamh? 'Ta Dia ullamh a thoirt oidheachd dhibh, le maitheamhnas gach peacaidh a chuirr ſhibh ann gniomh ann a aghaidh, ma thig ſhibh. Cia ſadda, cia toilleil, no cia uabhaſach air bith a pheacaich ſhibh, 'ta Dia ullamh d'a thilgeil ſho uill' air cul ma thig ſhibh. Giodh do theich ſhibh o Dhia, mar a theich am Mac ſtruidheil o Athair, agus giodh d' fhann ſhibh comh-fhadd' uaidh-e, 'ta e ullamh a rith ann ar comh-dhail, chum ar ſailteachagh ann an glacaibh a ghraidh, le gairdeachas mu 'r n iompocha, ma philleas ſhibh. Gheibh an duin' an-ſaoghalt' agus am miſhg-fhear buairceaſach, Dia ullamh a churr ſailt' orr-a, ma philleas iad. Nach iompoich ſho do chroidhe? A pheacaich, ma ta croidhe ſeola, agus cho chroidhe cloich' agat, ſhaoilinn gu leaghadh ſho e. Am ſann Airdriogh neamha re d' phille, agus am bheill e ullamh a ghabhail reuts' a thug mio-ghnathacha dh'a, agus a dhearmaid comh-f hadd' e? an gabh e tlachd ann a t iompocha, agus gu b' urrus d'a a cheartas a ghlorachadh ann do leir-ſgrioſs? agus nach leagh ſho do chroidhe cruaidh, agus nach bheill thu ullamh gu pilleadh? nach bheill uirrid abhair ag-atſa bith ullamh gu teachd,

as ata ag Dia a thoirt cuirre failteach dh'ut?

Ach cho 'n e fho an t iom-lan; rinn Crioft a chuidd fein air a chroich, rinn e an t flighe coimhreidh dh'ut chum an Athar, as gur urrus dh'ut triall uirr-e, agus is e do bheatha air fon Chrioft, ma thig thu. Agus nach bheill thu ullamh anoifh?

Dheonaicheadh, agus thairgeadh dh'ut maitheamhnas anns an t foifgeul. Agus am bheill thu ullamh a ghabhail rifh?

'Ta luchd teagaifhg an t foifgeil ullamh a chuiddeachadh leat, do d' theagafg agus a labhairt briathara fhioth-chainteach an fhuafglaidh re t anam, 'ta iad ullamh a dheanamh urnaigh air do fhon, agus a nafgadh do mhaitheamhnaifh le friothola fuippeir naomh' an tighearna; agus nach bheill thu ullamh anoifh?

'Ta uille luchd eagail De mu d' thimchioll ullamh a dheanamh gairdeachaifh mu t iompocha, a ghabhail reut ann an communn nan naomh' agus a thoirt deaff-lamh a chomh-chommuinn d'ut', fheadh, giodh do thilgeagh amach o an cuiddeachd thu: ni bheill do dhanadas ac-a gun mhaitheamhnas a thoirt d'ut, an uiar a chi iad o t aidmheil agus o t iompocha gu d' thug Dia maitheamhnas d'ut: ni bheill do dhanadas ac-a, fheadh do pheac' a chaidh fheach a churr mar chunnuil

or-t, do bhridh gu bheill cint ac-a nach cuirr Dia cunnuil or-t air a ſhon. Cia maſlach air bith do ghiulan a chaidh ſheach, ma phillcas tu gu croidheil agus ma thig thu a's teach, cho diult iad reut; abragh an ſaoghal na 's ail leo. Agus am bheill iad ſhin gu leir ullamh a ghabhail reut agus nach bheill thus' anoiſh ullamh a theachd a's teach?

Sheadh, 'ta neamh fein ullamh: gabhaidh an Tighearna reut chum gloir a chuidd naomha, giodh bu graineil am biaſt thu, ma 's ail leat do ghlannagh; agus gheibh thu ait inbheach ann an lathair cathair a mhorachd: bithidh na h aingle mar chul-choimhead a threorachadh t anamain chum ionnada comhnuidh a ghairdeachaiſh, ma thig thu ach a's teach gu neimh-chealgach. Agus am bheill Dia, am bheill iobhairt Chrioſt, am bheill an gealla, agus maitheamhnas ullamh? am bheill luchd teagaiſhg, am bheill pobul De, am bheill neamh agus aingle ullamh, agus iad ſhin uille ag feitheamh air t iompocha; agus nach bheill thu fein ullamh? ciod e? nach ail leats' a bha marbh o chian fadda, gabhail re beathaidh? nach aill leats' a bha comh-fhadd aſs do bheachd, teachd gu d' cheill mar am Mac ſtruidheil? nach ail leats' a 'ta ann cuntart doll am mugha, gabhail re teaſſairginn? Nach bheill thu ullamh a ghreamma-



chadh re Crioſt a theaſſairgeas tu, an uair ata thu deaſs a bhathamh ann doimhne dorainn? nach ail leat do theaſſairginn o iſrionn, an uair ata thu abbuich re d' thilgeil int-e gun tearmann? Och a dhuine! am bheill fioſs ag-at ciod e ata thu ag deanamh? ma bhaſaicheas tu neimh-iom-poichte, theid thu am mugha gun teagamh: a-gus ni bheill cint ag-at am bith thu beo gu ceann uaire: gidheadh ni bheill thu ullamh gu pilleagh agus teachd a 's tigh. Och, a dhuine thruaigh! nach d' thug thu geill lan-fhadda do 'n diabhol agus do 'n fheoil? nach bheill do dhiol peacaidh ag-at? am bheill am peaca co'-mhaith agus co'-thar-bhach dh'ut as a ſhaoil thu? am bheill duil ag-at gu diong e tuille dh'ut? an roibh coimh-lion cuir-re agus coimh-lion trocair, coimh-lion buille agus coimh-lion eſhhempler ag-at; agus am ſacadh tu coimh-lion duine taiſhgt' anns an uaigh, agus nach bheill thu ſgith do pheacadh, toilleach cul a churr riſh, agus teitheagh uaidh-e chum Chrioſt? Ciod e! ann diaidh do d' bharr'ailibh mearachd-ach bith air an leigeil riſh d'ut coimh-tric, ann diaidh coimh-lion tagraidh coguiſh, coimh-lion ruin agus geallaidh, nach bheill thu ullamh chum pilleagh agus bith beo? och, nach bheill do chroidh' agus do ſhuile foſgailt' a learſainn mor-luach na

tairgſhe ſho! agus cia ſolaſach an teachdaireachd air an do chuirreadh ſhinn, ſheadh, a thoirt cuirre dh'ut, do bhridh gu bheill na h uille nithe ullamh?

2. Thoir ſa dearr mar an ceadna, gach gairm a bha ag-at chum pilleadh agus bith beo. Cuimhnich cia lion-mhor, cia h ard-ghuthach, cia durachdach, cia uabhaſach, ſheadh, agus cia ſolaſach mor-bhuineach do ghairm.

Oir is e Dia ſein do phrimh-fhear-cuirridh. is e an rriath a riaghlaicheas neamh agus tallamh a 'ta ag ſparragh or-t pilleadh; pilleagh air ball agus gun dail. Bheirr e iartas do 'n Ghrein a cuairt a ruidh, agus eirigh or-tſa gach maiddinn, giodh d' is creatuir co'-ghlor-mhor i, agus ni 's mo gu h an-mor na an tallamh, gidheadh, bheirr i geill d' a, agus cho mhio-bhuillich i mionuit d'a h aimſhir chumta. Riaghlaichidh Dia na realta ſheacharanach uille, agus na ſpeire neamhaidh, agus bheirr iad geill d'a. Bheirr e iartas do 'n fhairge traothagh agus lionagh, agus do 'n chruthacha gu leir ſuirreachd ann a riaghail ſein, agus geillidh iad uille. Bheirr na h aingle neamhaidh umhlachd d'a thoill, an uair a chuirreas e iad a fhriotholadh do chnuimhibh diblidh talmhaidh mar ſhinne, Eabh. 11. 14. Gidheadh, ma

dh'iarras e air peacach ach pilleadh cho toir e geill d'a :- ſaoilidh e gur glice e-fein na Dia, tagraidh e cuiſh peacaidh agus cho gheill e. Ma labhras an triath uillea-chumhachdach ach am ſocall, geillidh neamh agus a luchd-aiteachaidh uille dh'a: ach ma ghairmeas e geocach o thigh na miſhge, cho gheill e; no ma bheirr e gairm do pheacach an-ſaoghalta ſeol-mhor, ſhein-ſpeiſh ſheol-mhor a ſheanadh agus a mharbhadh, agus intinn a ſhocrachagh air oidhreachd a 's fearr, cho gheill e.

Nam b' aithne dh'ut Dia, agus nam b' ionmhuinn leat e, thuigheadh tu a ghuth, agus ghlaodhadh tu, ag radh, " Is i ſho gairm m' a-" thar, agus an ceaddaich mo chroidhe dhomh " gun a freagradh? " is aithne do thread Chrioſt a ghuth, eiſhdidh iad riſh, leannaidh iad e, agus ſaodaichidh ſhe iad air ionaltra na beathaidh ſhioruidh, Join. 10. 4. Nam bitheadh beodhalachd ſpioradail, agus mothacha ag-at, nach abradh tu anoiſh, " is i ſho gairm uabhaſach mo Thighear-" na, co nach freagragh i?" oir ars' am Faidh, Amos. 3. 8. " Bheic an leomhann, co air nach " bith eagal? " cho duine Dia, as gu deanadh tu maille, no as gu deanadh tu ſugra riſh. Cuimhnich na labhair e re pol ann an am iompochaidh,

" is cruaidh or-tſa breabbagh ann aghaidh nan " dealga, gniomh. 9. 5." An dean thu tuille dimeiſh air guth an Tighearna? an cuirr thu ann aghaidh a Spioraid? an druidd thu do chluas' an uair a chluinn thu a ghairm? co is mo a chreannas air ſho? am bheill fioſs ag-at co d'am bheill thu ag toirt eaſ-umhlachd, co riſh ata do chonſpoid, agus ciod e ata thu ag deanamh? bu ghlice, agus b' uſſa gu mor dh'ut, conſpoid a churr air an ſgitheach dheilgneach, agus a bhreabbadh coſſ-ruiſhgte, no a phronnadh lamh-ruiſhgte, no do cheann a ſparragh ann turlach laſſara. Na meallar ſhibh, cho ghabh Dia re maga, Gal. 6. 7. Cia air bith eill' a ghabhas re maga, cho ghabh Dia riſh: b' fhearr dh'ut ſugra re teinne ann am bratt do thighe, na re teinne feirge loiſhgich do Thriath. " Oir is teinne milteach ar Dia, Eabh. " 12. 29." O! nach neimh-iom-chuidh an ſheiſhe comhraic do Dhia thu! " oir is baoghalach an ni " tuittim ann an lamhaibh an De bheo Eabh. " 10. 31." Air an abhar ſhin, is uabháſach an gnothach conſpoid a churr air Dia, no cathachadh riſh! mar is ionmhuinn leibh ar n anama, thugaibh ſa dearr ciod a ni ſhibh. Ciod e ata ag-aibh re a radh ma thoiſhicheas e re ar tagragh ann am feirg? ciod a ni ſhibh, ma leagas e ach a lamh oir-

ibh? An cathaich ſhibh ann aghaidh a bhreitheamh-naiſh ann ſhin, mar a chuirreas ſhibh anoiſh ann aghaidh a ghraiſh? ars' an Tighearna Dia, Iſa. 27. 4. " Ni bheill ain-fhearg ann-amſa!" ni bheill tlachd ag-ams' ann an leir-ſgrioſs: cuirrim ann gniomh e, mar gu b' eadh, le m' an-toill: gidheadh, "co " a chuirreadh na dreaſſa agus an ſgitheach a'm' " aghaidhs' ann cath? rachainn air am feadh, loiſh- " ginn le a cheil' iad." Cho chomhrac eidir da ſheiſhe, comhrac teinne re crin-dreaſſaibh.

Mar ſho chi ſhibh co ata 'g ar gairm, agus aomadh ſhin ſhibh chum eiſhdeachd agus pilleagh air iartas: thugaibh fa dearr mar an ceadna, ciod i an doigh, agus cia tric, agus cia durachdach ata e 'g ar gairm.

1. Ta gach duilleog do leabhar beannuichte Dhe, mar gu b' eadh, ag glaodhaich reut gu h ard-ghuthach, " pill agus bith beo: pill no baſai- " chidh tu." Am fead thu ſho a leaghadh, no a chluintinn, gun a thoirt fa dearr gu bheill Dia ag toirt gairm pillidh dh'ut?

2. Is e ſho iartas gach ſhearmoin a chluinn thu: oir ciod eill' is crioch do gach teagaſg diadhaidh, ach bith ag toirt cuirridh dh'ut, ag earrallachadh, agus ag curr impidh or-t gu pilleadh.

3. Is i ſho comhairl' an ſpioraid a chuirreas an

impidh ſhin or-t a riſh, agus a riſh, gu h uaigneach ag ſparragh or-t pilleadh.

4. Is coſmhuil gur e ſho iartas do choguiſh fein air uaire. Nach do leigeadh riſh d'ut air uaire, gu bheill ſonn t anama agus gniomhara do bheathaidh mi-cheart? nach inniſh do choguiſh gur eigin dut bith mar nuadh-dhuin', agus nuadh-run altram ann a t intinn; agus nach tric a ghlaodh i reut pilleadh?

5. Is e ſho iartas eſhempleir luach-mhoir nan deagh-dhaoine. An uair a chi thu an giulan neamhaidh, an uair a chi thu iad ag teitheagh o 'n pheaca ſhin ann am bheill do thlachd-'ſa, nach glaodh ſho reut pilleadh?

6. Is e ſho iartas uill' oibre De. Oir is iad ſhin mar an ceadna, leabhar Dhe, a theagaiſhgeas ſho dh'ut, le am morachd, an gliocas, agus am maitheas, agus a ghlaodhas reut an cruthai-fhear agus iad fein a thoirt fa dearr le moir-iongantas. Sal. 19. 1. " Foilſhichidh na neamha gloir Dhe a-" gus taiſhbinidh na ſpeire obbair a lamha." Glaodhaidh a ghrian reut pilleadh, gach uair a dhealras i or-t, mar gu 'n abragh i, " Ciod uim' " a ſhoilſhicheas miſh' an ſaoghal, ach a leigeil " gloir a chruthai-fhir riſh do 'n t ſluagh, agus a " thoirt ſollas iuil doibh a dheanamh obbair-'ſin:

" agus am faic mi thus' ag deanamh obbair peacaidh gach la, agus ag caitheadh do bheathaidh ann an trom-choddal an neamh-churaim? mosgail thus' a choid'leas, agus eirigh o mharbhaibh, agus bheirr Criost sollas d'ut. Ephes. 5. 14. " Is mithich dhuinn anoish mosglagh o choddal: chaitheagh an oiche, agus dhruidd an la r'inn: uim-e-shin tilgeamaid dh'inn oibre an dorchadaish, agus cuirreamaid um-ainn eideagh an t sollaish. Shiubhlamaid gu h ionraic mar anns an la, agus na shiubhlamaid ann an craos, no ann am mishg, no ann an sheomraibh re macnus, no ann an ceannairc, no ann an tnuth; ach cuirribh oir-ibh an Tighearn' Josa Criost, agus na deanaibh teagar do 'n fheoil, a shasachagh a h ain-mianna. Romh. 13. 11——14." Is e an teagasg sho meadhon iompochaidh Augustin.

7. Is e sho iartas gach trocair a shealbhaicheas tu. Nan cluinneagh agus nan tuigeadh tu iad, glaodhaidh iad uille reut pilleadh: ciod uim' a ghiulaineas an tallamh thu, ach chum as gu 'n iarradh tu an Tighearna, agus gu tugadh tu geill d'a? ciod uim' a thilgeas an tallamh do lon mar thorra, ach chum as gu deanadh tu riar an Triath? ciod uim' a bheirr an t aile annail d'ut,

ach chum as gu cliudhaicheadh tu do chruthaifhear? ciod uim' a riaraich na creatuire thu le an ſaothair, agus leo fein; ach chum as gu riaraicheadh tus' an Tighearna leo-'ſan agus leat fein? ciod uim' a bheir e dh'ut uin agus ſlainte, neart agus reaſon, ach a dheanamh a riar? ciod uim' ata ag-at bia, deoch agus eadach ach chum geill a thoirt do d' Dhia? am bheill ni air bith ag-at nach d' fhuair thu? ma fhuair thu iad, nach reaſonta dh'ut a ſmuainteachadh, co uaidh' agus ciod uim' a fhuair thu iad, agus ciod e am feim is coir dh'ut a dheanamh dhiu. An do ghlaodh thu riamh air cuiddeacha o Dhia ann a t eigin? agus nach do thuig thu ann ſhin gu b' e do ghnothach pilleagh agus geill a thoirt do t fhearcuiddeachaidh, nan ſaoragh e thu! rinn Dia a chuidd fein, choigil e tammall beag eille thu, agus dhearbh e thu o bhliadhan gu bliadhan; gidheadh, nach pill thu? is aithne dhut coimh-meaſs a chrainn fhige mhio-tharbhaich, Luc. 13. 6.—9. Ars' an Tighearna, "Gearr anuas e, ciod air ſon "a chuirreas e dragh air an fhearrann?" chuirreagh impidh air, a dhearbhadh ſadd bliadhan eille, agus ann ſhin mur bitheagh e tarbhach a ghearradh. Rinn Crioſt fein feim iom-chuidh do 'n choimh-meaſs ſho, a riſh agus a riſh, anns an

3. agus anns an 6 rann. "Mur gabh ſhibh aith-"reachas, theid ſhibh uill' am mugha mar an "ceadna." Cia h iommad bliadhan a bha duil ag Dia re torra graidh agus naomhachd ua-tſa, ach an d' fhuair e ſho? gidheadh choigil e beo thu. Nach tric, le t ain-eolas, do neamh-churam agus t eaſ-umhlachd, a bhroſduich thu an Dia co'-thromach a radh, "gearr anuas e, ciod uim' a "chuirreas e dragh air an tallamh?" gidheadh, chuirr trocair impidh air ceartas, agus chum ſoidh-id am buille milteach uai-t gus anoiſh; nam bitheagh tuigſhe duin' ag-at, chluinneadh tu ſho uill' ag glaodhaich reut pilleadh. "Agus am "meaſs thu a dhuine, gu teid thu aſs o bhrei-"theamhnas De? no an dean thu di-meaſs air "ſaibhreas a mhaitheiſh, fhoidhid agus fhadd-"fhullangaiſh, gun fhioſs ag-at gu treoraich mai-"theas De thu chum aithreachaiſh? ach a reir "do chruaiſh ſein, agus do chroidhe gun aith-"reachas, taiſhgidh tu dhut ſein ſearg chum la "na ſeirge, agus ſoilſheachaidh ceairt-bhreitheamh-"naiſh De: a bheirr do gach duine do reir a "ghniomhara. Romh. 2. 3.—6.

8. Os-barr, is e iartas gach amhghair gu pil-leadh tu gun dail. Glaodhaidh tinneas agus cloidh reut pilleadh: 'ta bochdainn, call chairde gaoil, a-

gus am beangan a 's caoile do 'n t ſlait ſmachdachaidh, ag glaodhaich reut pilleadh; gidheadh an toir thu cluas bhodhar do 'n ghairm? thainig iad ſho dluth dhut, lott iad thu, agus tharraing iad oſna ghearranach uai-t; gidheadh, an toir iad or-t pilleadh?

9. 'Ta do bhith, agus cruitheachd do natuir, ag iarraidh or-t pilleadh. Ciod air ſon ata reaſon ag-at, ach chum thu fein a riaghlachadh, agus geill a thoirt do d' Thriath, eolas a ghabhail air a thoill, agus gluaſachd d'a reir? ciod air ſon ata croidh' eagalach, miannach, gradhach ag-at; ach chum as gu bitheagh eagal an Tighearn' or-t, gu gradhaicheagh, agus gu miannaicheadh tu e os ceann gach ni agus neach?

10. Sheadh, 'ta do mhoid agus do ghealla fein do 'n Tighearn', ag glaodhaich reut pilleadh riſh agus geill a thoirt d'a. Naiſhg thu thu fein riſh le coimh-cheangal baiſhtidh, threig thu an diabhol, ſant an-ſaoghalt' agus t ain-mianna feol-mhor: agus dhaingnich thu do choimh-cheangal le h aid-mheil an t ſoiſgeil chrioſtaidh, dh' ath-nuadhaich thu air bord ſuippeir an Tighearn' e, agus ann aimſhir do thinniſh iarganaich: agus an geall, agus am mionnaich thu an ni nach coimh-gheall

thu gu brath; an geall thu pilleadh re Dia agus nach pill thu?

Anoiſh coimh-ſhin iad ſhin uille r'a cheile, agus ſaic an crioch. 'Ta an ſcrioptur naomha, agus luchd teagaiſhg ſoiſgeil Chrioſt, agus 'ta an Spiorad naomh' ag glaodhaich reut pilleadh: 'ta do choguiſh fein, 'ta eſhempler agus impidh nan deaghdhaoin' ag glaodhaich reut pilleadh: 'ta an ſaoghal gu h iom-lan, agus gach creatuir a 'ta ag-at anns an amharc, ag glaodhaich reut pilleadh: 'ta ſoidhid fhadd-fhullungach Dhe, ag glaodhaich pill: 'ta gach trocair a fhuair thu, ag glaodhaich pill: 'ta ſlat-ſmachdachaidh Dhe, ag glaodhaich pill: 'ta do reaſon, agus cruitheachd do natuir ag iarrraidh or-t pilleadh: agus mar an ceadna, 'ta gach gealla agus mionn' a thug thu do Dhia, gu h aoin-ſgeulach ag glaodhaich reut pill: gidheadh, an i do run fein pilleadh?

3. Oſ-barr, a pheacaich chruadh-chroidhich thruaidh! an do ſmuaintich thu riamh ciod i do dhaimh riſh an Dia a 'ta ſadd na h uine ſho ag glaodhaich reut pill? is leiſh fein thu, dlighidh tu dh'a do bhith agus gach ni a 'ta ag-at; agus nach ſead e a choir fein iarraidh or-t? is tu a dhaor-og-laoch, agus aig-eſin amhain ata coir air do gheill. 'Ta thu ſa raidh a throcair, 'ta do

bheatha ann a laimh: agus cho 'n ail leiſh do theaſſairginn air cumhnant air bith eille, ach cumhnant a ſhoiſgeil: is lion-mhor do naimhde mio-runach ſpioradail leiſh am b' aitt gu treigeadh Dia thu: gu leigeagh e eidir iad fein agus thuſa, agus gu ſagagh e thu ſa raidh an an-toill: chum as gu leir-ſgrioſſagh iad thu gu gradd. Agus cho 'n fheadar do theaſſairginn uath-a, mur pill thu re Dia. Thuitt thu cheanna ſa fheirg-'ſin le do pheaca: agus cho 'n aithne dhut cia fhadd a ghiulaineas fhoidhid leat. Co ag ata fioſs nach i ſho do bhliadhan, agus nach e ſho do la deirreannach air tallamh? 'ta cloidheamh Dhe re do chroidh' am feadh ata fhocall ann do chluaiſh; agus mur pill thu, is duine marbh thu. Nam bitheadh do ſhuile comh-fhoſgailte as gu bu lear dhut cia an t ait air am bheill thu ag ſheaſ-ſamh, iodhon air bruaich ifrionn, agus nam bu lear dhut cia lion mile peacach ata ann ſhin, nach do phill ann an la tairgſhe nan graſa; nach bu mhithich leat amharc mu d' thimchioll?

Sheadh, a dhaoine, gabhaibh ar n anama ſein anns an amharc anoiſh, agus inniſhibh dhomh an taitneach leibh tairgſh' an Tighearna? Chluinn ſhibh a run; cho taitneach leiſh ar bas: 'ta e ag glaodhaich ribh, "pillibh, pillibh." Is uabhaſach

an ni mur gluaiſh, ſheadh mur gliddich ſho ſhibh; agus is uabhaſaiche gu mor, ma ni e ſhibh ni 's neamh-churamaich ann am boilſhgin ar truaighe, gu cluinn ſhibh mor-thruacantachd ar De. Inniſhidh oibreacha an leighiſh duinn ann cail-eigin, àn ionn duinn duil a bhith ag-ainn re ar ſlainte. O, nach b' aitt an ſgeula leiſh an dream a 'ta ann ifrionn anoiſh, nam bitheagh an teachdaireachd ſho ac-a o Dhia! nach b' aitt leo gu 'n abbairteadh reu, " pillibh agus bithibh beo?" ſheadh, nach bu ſholaſach an ſgeula leat fein, nam bitheadh tu cloite le feirg Dhe ach carr aon uaire; no ann diaigh cloidh mile no deich mile bliadhan, nan cluinneadh tu ach an cuirre ſho o Dhia, " pill, " agus bith beo?" gidheadh, an dean thu dimeaſs air an teachdaireachd ſho, agus an leig thu do luchd teagaiſhg uai-t gun an gnothach?

Faicibh a luchd peacaidh, chuirreadh ſhinn air theachdaireachd o 'n Tighearn', a churr bas agus beatha ann ar tairgſhe; cluinneamaid co dhiu is roigniche leibh? 'ta Crioſt ann ſho agus flaitheas na gloir' aig' ann aon laimh, agus ifrionn na dorainn anns an laimh eille, ag tairgſheagh ar roghainn dibh; ach co dhiu is ail leibh? Criothnaichidh guth an Tighearna na creaga, agus nach

bith geilt-chrioth or-ts' an uair a chluinn thu an Tighearn' ag bagradh, mur pill gu baſaich thu? nach cluinn, agus nach tuig thu an guth ſho, " Pillibh, pillibh, ciod air ſon a bhaſaicheas " ſhibh?" is guth graidh ſho, guth teaſſ-ghraidh nach ſuaraich gu brath, guth do charraid a 's fearr, agus a 's caoimhe, guth na tiom-chroidhe agus na trocair, mar is urrus dut aithneachagh air ſhuaim; agus am fead thu di-meaſs a dheanamh air? is lear do an Tighearna do thriall, agus ceann t uighe, ni 's fearr gu mor na 's lear dhut fein, agus uim-eſhin, glaodhaidh e air do dhiaigh, "pill " pill." Is lear dh'a do leir-ſgrioſs mur pill thu: ars' an Tighearna riſh fein; " och tilgidh am " peacach truagh ſho e-fein ann an dorainn ſhior-" uidh mur pill e; is eigin domhs' ann an cear-" tas beantainn riſh do reir mo reachd cho'-thro-" maich." Agus air an abhar ſhin glaodhaidh e air do dhiaigh, " pill, a pheacaich pill!" nam b' aithne dhutſa mar am mile cuidd, comh-mhaith as is aithne do Dhia, an cuntart d' am bheill thu buailteach, agus an truaigh is ceann-uighe do d' ghiulan, cho an ſheimeadh luchd teagaiſhg tuill' impidh a churr or-t chum pilleadh.

Os-barr, is e an guth ſhin a 'ta ag glaodhaich reuts', a chuirr impidh cheanna air na milte, a-

gus a ghairm chum neamh na h anama ſhin uill' a 'ta 'g a h aiteachadh: agus cho b' ail leo anoiſh air mile ſaoghal, nach freagragh iad, agus nach pilleagh iad re Dia. Ciod anoiſh ata an dream ſhin a phill air impidh Dhe ag ſhealbhachadh? is lear dhoibh anoiſh gu b' impidh ghradhach a ghairm-'ſin, agus nach roibh i baſ-mhor ach ſlainteil. Agus ma fhreagras tus' a ghairm ſhin, ſhealbhaichidh tu an ſonnas ceadna. Is eigin do na miltibh ifrionnach bith ag caoidh gu ſhioruidh nach do phill iad, ach ni bheill anam air neamh leiſh an doillich gu d' iompoicheagh e.

Sheadh a dhaoine, an ail no nach ail leibh pilleadh? am ſeim mi tuill' a labhairt ribh? ciod a ni ſhibh? am pill no nach pill ſhibh? a dhuine labhair re Dia o d' chroidhe, giodh nach labhair thu reumſa: labhair air eagal gu ghabh e do thoſd mar dhiulta. Labhair air ball, air eagal nach toir e an tairgſhe cheadna dhut tuille. Labhair do run gu neimh-chealgach; oir cho 'n ail le Dia luchd leannamhainn mealtach. Abbair anoiſh o d' chroidhe, gun tuille fuirreachd, agus gun ghliddeachadh aſs an ait ſho, " le gras Dhe is i mo run pilleagh " air ball. Agus do bhridh gur aithne dhomh " mo neamh-fhoghainteachd fein, roighnich mi " fuirreachd re gras Dhe, agus e-ſin a leannamhainn

"ann a ſhlighe fein, mo ghiulan agus mo chuid-
"deachd ghnathaichte fein a threigſhinn, agus mi-
"fein a thoirt ſuas do chomhairl' an Tighearna
"Dia."

A dhaoine, cho do dhruiddeadh ſuas ſhibh ann an dorchadas geintileach, no ann an an-dochas na h aittim a chaidh am mugha, 'ta beatha ann ar tairgſhe agus gheibh ſhibh i air cumhnanta reaſonta, ma 's ail leibh i; ſheadh, air cumhnanta ſaor agus gun luach, ma ghabhas ſhibh i. 'Ta ſlighe Dhe comhnard reidh ann do lathair, foſglaidh an Eaglaiſh dut, agus gheibh thu Crioſt, maitheamhnas, agus naomhachd ma 's ail leat iad. Ciod e ata ag-at ra radh? an ail no nach ail leat iad? mur ail, no mur abbair thu ſmidd, ach gu gabh thu air t aghaidh gun tamh, is Fianaiſh Dia, an coimh-thionnal ſho, agus do choguiſh fein, cia maith an tairgſh' a fhuair thu ann diugh! cuimhnich gu roibh Crioſt ann do thairgſh' agus nach b' ail leat e. cuimhnich ann diaigh dhut beatha ſhioruidh a chall, gu roibh i ann do thairgſhe, comh-mhaith as a bha i ann an tairgſhe dhaoin' eille, agus nach b' ail leat i: agus cho d' fhuair thu i, do bhridh nach pilleadh tu! ach thigeamaid chum an teagaiſhg a 's foigſhe, agus cluinneamaid do leith-ſgeula.

## TEAGASG VI.

'Ta an Tighearn' ag aontachagh a chuiſh a reaſonachadh re peacachaibh neimh-iompoichte, agus ag fioſrachadh dhiu ciod air ſon a bhaſaicheas iad?

Is im-reaſon iongantach ſho, mar a bhuinneas do 'n chonſpoid agus do 'n luchd-conſpoid.

1. Is i a cheiſt a 'ta r'a conſachadh, ciod air ſon is taitneach le luchd-aingidheachd iad fein a churr am mugha? no ciod air ſon is fearr leo baſachadh na pilleadh? agus am bheill deagh-abhar ac-a chum ſho a dheanamh?

2. Is iad an luchd-conſpoid Dia agus Daoine: an Dia uillea-naomha, agus daoin' aingidh neimh-iompoichte.

Nach iongantach an ni, gu bheill abhar ag Dia a mheaſs, gur taitneach le duin' air bith baſachadh agus doll am mugha gu ſhioruidh? ſheadh, gur i ſho roghainn dhaoin' aingidh gu leir; no a chuidd a 's mo do 'n t ſaoghal? ach arſa ſhibhſe, " cho 'n fhead ſhin bith! oir is natura " do gach neach gur ionmhuinn leiſh a thearmann " agus a ſhonnas fein; agus is fein-ſpeiſheile luchd-" aingidheachd na daoin' eille, air a chuidd a 's

" lugha; air an abhar ſhin, an taitneach le neach
" air bith doll am mugha?"

1. Is e mo chead fhreagra dh'a ſho, gur cinteach nach taitneach le neach air bith olc mar olc, gidheadh is taitneach le neach an t olc a ghabhas e ann riochd a mhaith: cho mho na ſhin is taitneach le neach dorainn ſhioruidh. Cho taitneach leiſh truaigh mar thruaigh.

2. Ach gidheadh, is ro fhior an ni ſhin a theagaiſhg Dia dhuinn ann ſho, gu baſaich agus gu teid daoin' aingidh am mugha, do bhridh nach ail leo ach bas agus dorainn. Agus 'ta ſho ſoillear air iommad doigh.

1. Do bhridh gu triall iad air an t ſlighe chum ifrionn, giodh d' inniſh Dia agus daoine dhoibh an crioch agus ceann an uighe: agus giodh do gheall Dia coimh-tric ann a fhocall, ma ghabhas iad air an aghaidh anns an t ſlighe ſhin, gu teid iad am mugha; agus nach teaſſairgir iad mur pill iad, Iſa. 48. 22. "Ni bheill ſhith air
" bith ag a chiontach," ars' an Tighearna. Iſa. 59. 8. "Cho 'n aithne dhoibh ſlighe na ſhith,
" agus ni bheill breitheamhnas air bith 'n an
" triall; rinn iad ſlighe cham dhoibh fein; cia b'
" e neach a thriallas in-te cho bhith eolas aig'
" air ſhith." 'Ta focall agus mionn' an De bhith-

bheo ac-a, mur pill iad, nach teid iad a 's teach chum a ſhuaimhniſh gu brath. Gidheadh, 'ta agus bithidh iad aingidh, abradh Dia agus daoine an toill! 'ta agus bithidh iad ſeol-mhor agus ſaoghalta, giodh d' inniſh Dia dhoibh, " gur naimhdeanas do Dhia cairdeas an t ſaoghail, uim-eſhin, " cia b' e neach a mhiannaicheas an ſaoghal mar " a charraid, ni e namad Dhe dh' e-fein, Sheam. " 4. 4." Mar ſho is toilleach leiſh na daoinibh ſhin doll am mugha, giodh nach ann gu direach: is taitneach leo an t ſlighe chum ifrionn, agus is ionmhuinn leo fior-abhar an cloidh, giodh nach taitneach leo ifrionn fein, agus giodh nach ionmhuinn leo an dorainn a 's eigin doibh fhullang.

Nach i ſho ar ceart ſtaidd a dhaoine? cho bu mhaith leibh bith 'g ar loſgagh ann an grioſaich ifrionn gu ſhioruidh, ach laſſaidh ſhibh teinne na dorainn le ar peacaibh, agus tilgidh ſhibh ann a bhoilſhgin ſhibh-fein ; cho bu mhaith leibh bith 'g ar cloidh leiſh na diabhlaibh gu ſhioruidh, ach ni ſhibh am mi-ghniomh a thoilleas ſhin dibh, ann aghaidh gach impidh. Mar gu 'n abradh tu, " oladh mi fuath-radduin, no deoch do neimh bhaſ-" mhoir eille, gidheadh cho bhaſaich mi. Tilgidh " mi mi-fein bonn os ceann o bharr torr an-aird,

" gidheadh cho mhill mi mi-fein; ſathaidh mi " a bhioddag ſho ann mo chroidhe, gidheadh cho " bhuinn mi an t anam aſſ-am fein; cuirridh mi " ſop teinne re mo thigh, gidheadh cho loiſhg mi " e." Is ionnann a thachair do luchd-aingidh-eachd: bithidh iad aingidh agus triallaidh iad do reir an t ſaoghail agus na feola, gidheadh cho 'n ail leo gu teid iad am mugha. Ach nach aithne dhibh gu treoraich na meadhona chum na criche? agus gu do chuirr Dia roimh-e ann a lagh co'-thromach gur eigin dibh pilleadh no baſa-chadh? Ma dh' olas neach deoch do neimh bhaſ-mhoir is ionnann ſhin as fein-mhille; oir cho ta-chair ni a 's fearr na ſhin d'a ſa dheirre: giodh bu bhlaſta leiſh i, do bhridh milſheachd an t ſiu-cair leiſh an do choimh-meaſgagh i, agus giodh nach b' urra neach air bith a churr ann ceill d'a gu bu neimh bhaſ-mhor i, agus nach ſeadagh e a h ol gu tearainte; ach cho 'n i a bharr'ail agus a mhiſhneach fein a theaſſairgeas anam. Mar ſho, ma 's taitneach leibh miſhg', neam-ghlain' fheol-mhor agus an-ſaoghaltachd, is ionnann ſho as mar gu 'n abradh ſhibh gu ſoilleir, theid ſhinn am mugha; oir gun teagamh air bith, theid ſhibh am mugha gu ſhioruidh, mur pill ſhibh. Nach tug-adh ſhibh achmhuſan do 'n mheirleach ammaid-

each no do 'n fhear-mhuirt, nan abragh e, "cuir-"ridh mi sladd agus murt ann gniomh, ach cho "chrochar mi," an uair is lear dh'a, ma chuirreas e-fein a chiont' ann gniomh, gu cuirr am breitheamh co'-thromach an dioghaltas ann gniomh mar an ceadna. Nan abragh e, "ni mi sladd a-"gus murt," is ionnann shin as mar gu 'n abragh e, "crochar mi;" agus ma ghabhas shibhs' air ar n aghaidh ann an slighe na neamh-ghlain', is ionnann shin, as triall chum ifrionn.

2. Os-barr, cho ghnathaich luchd-aingidheachd na meadhona rish an do choimh-cheangail Dia, gu neamh-sgarrail fior-dhochas an t sonnaish shioruidh. Ma dhiultas neach bia, is ionnann shin, as cùl a churr re beathaidh, mur bheill sheol' aig' air bith beo gun bhia. Ma dhiultas neach doll air asdar, is ionnann shin as a radh nach rig e ceann uighe. Air tuittim do neach ann uishge, ma dhiultas e teachd ass, agus mur ceaddaich e do neach eille cuiddeachadh leish, nochd e gur ail leish e-fein a bhathamh do rireadh. Mar an ceadna, mur ail leibhs' a 'ta neamh-ghlan agus mi-dhiadhaidh iompochadh, no na meadhona shin a ghnathachadh leish an iompoichir shibh, agus ma smuainticheas shibh gur an-barr sho r'a dheanamh, dhearbh shibh gur ail leibh doll am mugha

do rireadh. Oir ma 'ta ſheol' ag-aibh chum ſhibh-fein a theaſſairginn gun iompocha, fhuair ſhibh ſkeola nach roibh ag neach eille riamh.

3. Sheadh, cho 'n e ſho uille, ach, cho 'n ail le luchd-aingidheachd ſonnas ſhioruidh fein, giodh bu mhaith leo ac-a ni eigin riſh an abbair iad neamh, gidheadh cho 'n ail leo neamh mar ata i int-e fein: is fuath le 'n anamaibh i. Is iad na neamha ionnada comhnuidh na fior-ghlain' gun ſmall, na fior-naomhachd, an teaſſ-ghraidh nach fuaraich gu brath, agus na hallelujah cheol-mhoir; agus cho taitneach le luchd-aingidheachd iad ſhin. Cho taitneach leo, an gradh, an cliudh, agus an naomhachd neimh-iomlan a 'ta re am faghail anns an t ſaoghal ſho fein; agus ni a 's lugha na ſhin, an iomlanachd neamhaidh: 'ta an ſolas neamhaidh coimh-fhior-ghlan ſpioradail, as nach fead luchd-aingidheachd fhir-mhiannachadh.

Mar ſho, chi ſhibh anoiſh an t abhar a bha ag Dia a mheaſs, gu bu taitneach le luchd-aingidheachd an leir-ſgrioſs fein: cho phill iad giodh d' is eigin doibh pilleadh no baſachadh: is fearr leo doll ann cuntart truaigh' ſhioruidh na iompochadh; agus chum ſuaimhneas a thoirt doibh fein ann am peaca, cuirridh iad mar fhiacha orra fein gu tearuinn iad gun iompocha.

2. Mar is abhar iongantaiſh a chonſpoid, is abhar iongantaiſh an luchd-conſpoid mar an ceadna. Is cuiſh iongantaiſh gu 'n iſhlicheadh Dia e-fein comh-mhor, as gu tagragh e a chuiſh re duine; agus gu bitheagh an duine co'-ro-chroſſanta dhall, as gu feimeagh e ſho uill' ann an cuiſh co'-ſhoilleir, ſheadh, agus gu cuirreagh e ann aghaidh gnothaich riſh am bheill a ſhonnas ann earbſadh.

Cho 'n iongantas giodh nach eiſhd daoin' aingidh r'an luchd teagaiſhg, agus nach bheill ant-a ach daoine mar iad fein, an uair nach eiſhd iad riſh an Tighearna: arſa Dia, Eſec. 3. 7. an uair a chuirr e am Faidh chum ſliochd Iſrael; " cho 'n " eiſhd tigh Iſrael reut; oir cho 'n eiſhd iad reum- " ſa; oir 'ta tigh Iſrael mio-naireach, agus cruadh- " chroidheach uille." Cho 'n iongantas ma chonſaicheas iad ann aghaidh an luchd teagaiſhg, an uair a chonſaicheas iad ann aghaidh an Tighearna fein, ſheadh, ann aghaidh an fhocaill a 's ſoilleir' a labhair e, agus a ſhaoileas iad gur ann ac-a fein ata a choir: an uair a ſgithicheas iad an Tighearna le briatharaibh, is caint doibh, " Co leiſh a ſgithich ſhinn e, Mal. 2. 17?" Dh' fhioſraich na ſagarta ſhin a rinn di-meaſs air ainm an Tighearn', a cheiſt an-dana ſho; " Co leiſh a

" rinn ſhinn di-meaſs air t ainm?" agus an uair a thruaill iad Altair, agus a tharraing iad di-meaſs air bord an Tighearna, dh' fhioſraich iad gu mio-naireach; " Co leiſh a thruaill ſhinn thu, " Mal. 1. 6. 7?" Ach ars' an Tighearn', " Is " mairg do 'n ti a throiddeas r'a Chruthai-fhear! " troiddeadh na crogana criadha re croganaibh " criadha na talmhainn; an abbair a chria riſh an " ti a chummas i, ciod e ata thu ag deanamh, " Iſa. 45. 9?"

## CEISHT.

Ciod air ſon a reaſonaicheas Dia cuiſh re duine?

## FHREAGRA I.

Mar is creatuir reaſont' an duine, buinnir riſh do reir ſhin; agus cuirrir impidh reaſont' air: chum na criche ſho thug Dia reaſon d'a r'a ghnathachadh do reir iartaiſh ſein. Shaoileadh neach nach bu choir do chreatuir reaſonta, curr ann aghaidh an reaſoin a 's ſearr air domhan, an uair a nochdar dh'a e.

## FREAGRA II.

Air a chuidd a 's lugha, chi daoine nach d' iarr Dia ach ni reafont' orr-a, agus nach do thoirmifhg e dhoibh ach ni mi-reafonta, agus air an abhar fhin gur reafonta dhoibh geill a thoirt d'a, agus gur mi-reafonta dhoibh bith eaf-umhal. Mar fho, is eigin do 'n dream a theid am mugha ceartas De aidmheachadh, is eigin doibh aidmheachadh gu bu reafonta dhoibh pilleadh rifh; is eigin doibh iad fein a dhideagh, agus aidmheachadh nach bu reafonta dhoibh iad fein a mhilleadh le dearmad a dheanamh air Gras De, ann an la tairgfhe na flainte.

## F E I M.

A luchd-aingidheachd, feachaibh an dean fhibh an t iul dibh-fein leifh an reafon a 's fearr a 'ta ag-aibh: chi fhibh anoifh co rifh ata ar gnothach. A thruaghain ain-miannaich neimh-iompoichte, ciod e ata ag-atfa r'a radh? am bheill do dhanadas ag-at doll a churr confpoid air Dia? an urra thu a thilgeil a reafoin-'fin bonn os ceann? Am bheill thu deafs a dholl ann a dhail? chuirr Dia

mar cheist or-t, ciod air son a bhasaicheas tu? am bheill freagra deass na ceisthte sho ag-at? an gabh thu os-laimh a dhearbhadh gur e Dia an coir-reach, agus nach tusa? nach truagh an oidhirp sho! an darra cuidd, 'ta an ea-coir ag Dia a 'ta ag iarraidh t iompochaidh, no ag-ats' a 'ta ag diultagh iompochaidh: ghlaodh e reut pilleadh, ach cho phill thu: 'ta e 'g iarraidh or-t pilleagh, air ball, am sadd a mhairreas la tairgshe nan grasa, agus 'ta thu 'g a churr air ath-la, ann duil gur leor dhut pilleadh 'n a dhiaigh sho. Is ail leish do lain-iompocha, agus gu bith thu mar nuaidh-chreatuir naomh' agus aith-ghinte; agus saoilidh tusa, gu dean ni a 's lugha na shin an gnothach, agus gur leor an shean-duin' a leassachadh, gun shas mar nuadh-dhuine. Co anoish ag am bheill a choir, ag Dia no ag-atsa? 'ta Dia ag glaodhaich reut pilleadh re beatha naomha, agus cho phill thu; is ni solleir o d' ghiulan eas-umhal, nach pill thu. Ma b' ail leat pilleadh, ciod air son nach do phill thu cheanna? agus ciod air son nach tion-sgain thu 'noish? 'ta do ghiulan sa cheansal do thoille fein. Feadaidh shinn a mheass air chint nach ail leat pilleadh, o nach bheill thu ag pil-leadh. Agus ciod air son nach bheill thu ag pil-leadh? am bheill leith-sgeul ag-at rish am feadar leith-sgeul a radh?

Giodh nach bheill ann-ams' ach cnuimh, agus do choimh-chreatuir ea-commafach, bheirr mi dubh-'lan an fhir a 's glice do 'n t fluagh aingidh, an uair a thagras mi cuifh mo chruthai-fhir; agus is moide mo mhifhneach gu bheill fiofs ag-am nach tagair mi ach a chuifh a 'ta Dia ag tag-radh, agus nach bheill mi ag confachagh ach cuifh an ti ag am bith a chuidd a 's fearr fa dheirre. Nam bitheagh ag-am ach an da reafon choitcheann fho ann a t aghaidh, is cinteach leam nach bith deagh reafon air bith ag-ats' air do thaoibh fein.

1. Is cinteach leam nach deagh reafon a 'ta ann aghaidh Dhe an reafoin agus na firinn; oir cho follas a 'ta ann aghaidh na greine. Ni bheill eolas ann an creatuir air bith, ach eolas a fhuair e o Dhia; agus air an abhar fhin cho 'n fhead neach bith ni 's glice na Dia: is an-danadas a thoil-leas fhior-chloidh do 'n aingel a 's airde, bith 'g a choimh-meafs fein r'a chruthai-fhear; agus nach ro fhearg-thoilteanach an ni do mheall falchair, no do 'n umaidh a 'ta ain-eolach air fein agus air gach aon ni a chi e, agus a 'ta ni 's ain-eo-laiche gu mor na daoin' eille, curr ann aghaidh gliocaifh an Tighearna? is lan-fhoilfheacha air aingidheachd uabhafach agus ard-chuthach dhaoin'

ain-meineach peacach, gu cuirreadh ſadh coimh-diblidh conſpoid air a Chruthai-fhear no cunnuil air fhocall: ſheadh, 'ta ſluagh ann ar ſgireachdaibh a 'ta co'-ain-eolach bhruideil, as nach urra iad freagra reaſonta thoirt air ceiſt air bith a chuirrir orr-a mu chead-thus a chrabhaidh, gidheadh, a 'ta coimh-ghlic ann am barr'ailibh fein, as gu cuirr iad cunnuil agus conſpoid gu h an-dana air deirbh-fhirinn De, agus cho chreidd iad i, ni 's ſaidde na a choimh-ſhineas i r' an neimh-ghliocas ſein, oir is tearc ſmidd ghliocaiſh a chluinnir aſs am beal.

2. Mar ata lain-chint ag-am gu bheill a choir ag Dia; mar an ceadna, is lear dhomh gu ſoil-lear, gu bheill a chuiſh a 'ta e ag dideadh, co'-ghraineil, as nach reaſonta do dhuin' air bith a tagradh. Am ſead deagh abhar bith ag duine do an t ſluagh lagh an Tighearn' a bhriſheadh; an Triath ghlor-mhor a cheannaich e, a mhaſla-chadh agus a mhio-ghnathachadh? am ſead deagh abhar bith ag neach air bith, anam neamh-bhaſ-mhor fein a churr am mugha? cluinnibh, agus comharaichibh ceiſht an Tighearna, "pillibh, pil-"libh, ciod air ſon a bhaſaicheas ſhibh?" an ionn dibh bas ſhioruidh a mhiannachadh? am bheill trom-ghael ag-aibh air ifrionn? ciod e an t a-

bhar a 'ta ag-aibh ſhibh-fein a mhilleadh gu deonach? ma ſhaoileas ſhibh gu bheill cail-eigin abhair ag-aibh peac' a churr ann gniomh, nach ionn dibh a chuimhneachadh gur duaiſh do 'n pheaca bas? Romh. 6. 23. Agus ſmuaintichibh am bheill abhar ag-aibh ſhibh-fein a milleadh eidir anama agus chorpa gu ſhioruidh. Cho choir dhibh amhain a churr mar Cheiſt oir-ibh fein, an ionmhuinn leibh an nathair nimhe, ach an ionmhuinn leibh a Gath. Is ni comh-oilteil do neach ſonnas ſhioruidh a thilgeil uaidh-e, agus peacachagh ann aghaidh Dhe, as nach ſeadar deagh reaſon a churr air; ach mar is moid' a ghabhas e a leithſgeul fein, is moid' a nochdas e do Chuthach. Giodh do bitheadh moir-fhearachd no rioghachd ann do thairgſhe air ſon gach peacaidh a chuirreadh tu ann gniomh, cho diongagh an duaiſh do chall, agus bu chuthach dhut a coſnadh: bu ro ſhuarrach an tuaruſdal, r'a choimh-meaſs riſh an t ſonnas a chailleadh tu; giodh do gheibheadh tu air ſon gach aingidheachd an ni a 's luach-mhoir' agus a 's fearr leat air tallamh, chum do lubadh gu peaca. Giodh do thoillicheadh tu an carraid a 's mo agus a 's fearr a 'ta ag-at; giodh do bheirreadh tu geill do 'n Riogh a 's aird-inbhich' air tallamh; giodh do theaſſairgeadh tu thu fein o 'n

truaigh ſhaoghalta a 's dorainniche, le peaca; cho bu choir dhut gu bu leor leat ſhin uill' a churr impidh or-t chum am peac' a churr ann gniomh. Nam bacadh do dheaſſ-lamh no do dheaſſ-ſhuil do ſhonnas; b' fhearr dhut an tilgeil uai-t na doll chum ifrionn d' an teaſſairginn. Oir cho teaſſairgir bloidh dhiot ma chaillir thu ſein gu h iomlan. 'Ta ſhioruidheachd ſhonna, cho'-luach-mhor, as nach coimh-meaſs ni ſaoghalt' air bith dh' i. Cho diong beatha, coroin rioghail, no rioghachd, a call. Cho 'n fhead fior-abhar, no leith-ſgeul bith ag duine do 'n t ſluagh, a ſhonnas ſhioruidh a churr ann cuntart. Ma chailleas tu flaitheas na gloire, ciod e a ni ſuas do chall? ma thilgeas tu thu ſein ann ifrionn na dorainn, ciod e a lughdaicheas do thruaigh, no a bheirr fuaſgla no comhfhurtachd dhut gu brath? air an abhar ſhin, ni bheill mor-luach ni a 's leor, ann an ni air bith, a ghabhail do leith-ſgeil, ma dhearmaideas tu do ſhonnas bioth-bhuan: oir ars' air ſlanai-fhear, " ciod i an tairbhe do neach air bith, an ſaogh-" al uill' a choſnadh, agus anam ſein a chall?" Marc. 8. 36.

A dhaoine, 's truagh nach aithne dhibh morluach nan nithe ſhin air am bheill ſhinn anoiſh ag labhairt ribh! cho 'n i ar barr'ails' a 'ta ag

naomh-ſhluagh nam flaitheaſa orr-a. Nam ſeadagh an diabhol doll far am bheill iad ſhin ann lathair Dhe air laſſadh le teaſſ-ghradh d' an Triath agus le h umhlachd d'a naoimh-reachd, agus nan tairgeagh an namhad ſho dhoibh deoch bhuaireaſach bhlaſta, no ban-ſtriopach, no cuiddeachd mhacnaſach d' am meallagh o Dhia na gloire: guidhim oir-ibh inniſhibh dhomh, cia mar a ſhaoileas ſhibh a chordadh ſhin reu? ſheadh, giodh do thairgeagh am buairid-fhear dhoibh inbh' agus cumhachd rioghail air tallamh, an ſaoil ſhibh gu meallagh ſho iad anuas o neamh? O cia mor an antlachd agus an fhannoid naomha leiſh an deanagh iad di-meaſs air an tairgſhe, agus leiſh an diultagh iad i! agus ciod air ſon nach deanadh ſhibhs' an ni ceadna, ſhibhs' ag am bheill neamh fhoſgoilte d' ar creiddeamh, nam bitheadh creiddeamh ag-aibh chum ſho a thoirt fa dearr? ni bheill anam ann ifrionn, do nach lear anoiſh gur mi-chiallach neamh a reiceagh air ſon ſolaiſh fheolmhoir; oir cho bheagan macnaiſh no ſolaiſh, cho bheagan ſaibhriſh ſhaogalta no urraim, agus cho bheagan gean-maith no gealtanaiſh dhaoin', a mhuchas teinn' ifrionn, no a bheirr coimh-leaſſacha do 'n neach a chailleas anam. O! nam ſaiceadh

agus nan cluinneadh ſhibh na nithe ſhin a creid-mheas daoin' eill' o fhocall De, dh' aidmicheadh ſhibh nach bheill abhar no barrantas reaſont' ag duine do 'n t ſluagh anam fein a leir-ſgrioſs', a-gus cho leigeagh an t eagal dibh tamh aon oich' eill' a ghabhail gus an runaicheagh ſhibh pilleagh agus bith beo.

Ma chi ſhibh neach ag ſparragh a laimh anns an teinne gus an loiſhgir dh'e i, is iongantas leibh ſho; ach feadaidh cail-cigin do ghne abhair bith ag neach chum ſho a dheanamh; mar a bha ag Eaſpuig Cranmer a loiſhg dh'e an lamh a chuirr e re papanachd. Ma chi ſhibh neach ag ſgath-adh coiſh no gairdin d'e-fein, is ſhealla deiſtinn-each ſhin; ach feadaidh deagh abhar bith aig-e chum ſho a dheanamh, iodhon a thearmann ſein. Ma chi ſhibh neach a bheirr a chorp d'a loſgadh gu luaithre, no d'a chloidh le h innealaibh do-rainn, agus an neach ſhin-fein ag diultadh tear-mainn; is ro chruaidh ſho air fuill agus feoil. Ach feadaidh abhar ſar-mhaith bith aig-e chum ſho a dheanamh; mar a chi ſhibh, Eabh. 11. 35. 36. Agus mar a rinn iommad fianaiſh no Mair-tireach crioſtaidh. Ach duin' a churr cul riſh an Dia a chruthaich e, agus a rith chum teinn' iſrionn, agus ſioſs aig' air a chuntart, agus cuir-

re aig-e gu pilleadh chum as gu bith e tearuinte; is giulan ſho nach gabh reaſon air bith a leithſgeul. Oir diongaidh neamh gach ni a chaillir 'g a teagradh, agus gach ſaothair a bhuillichir uirr-e. Ach cho diong ni air bith call neamha.

Guiddim oir-ibh, anoiſh foſglaibh ar n anama do 'n teagaſg ſho. Mar a leigeadh riſh dibh nach bheill abhar ag-aibh ſhibh-fein a mhilleadh, inniſhibh dhomh ciod air ſon a dhiultas ſhibh pilleadh re Dia chum bith beo gu ſonna? ciod air ſon nach bith ſhibhs' a luchd an-ſaoghaltachd, miſhge, ain-eolaiſh agus neamh-churaim, co'-naomha agus co'-churamach m' ar n anama, riſh gach dream eille a 's aithne dhibh? nach bith ifrionn co'-loiſhgeach dhibh as do 'n chuidd eille do 'n t ſluagh pheacach? nach coir d' ar n anamaibh bith co'-luach-mhor ag-aibh as ata an anama fein ag daoin' eille? nach bheill uirrid ughdaraiſh ag Dia os ar ceann, as ata aig-e os an ceann-'ſan? air an abhar ſhin, ciod air ſon nach ſluagh naomhaichte ſhibh comh-mhaith reu-'ſan?

A dhaoine, reaſonaich Dia ribh o natur na cuiſhe fein, agus nochd e dhibh gu ſoillear, nach mo ata do reaſon ag-aibh bith mio-naomha, na ata ag-aibh ar n anama fein a mhilleadh; a-

gus mur tuig ſhibh ſho, agus mur pill ſhibh, is coſmhuil gu bheill ſhibh ann ſtaidd an-dochaiſh-

Agus anoiſh, an darra cuidd 'ta abhar ag-aibh dh' ionſuidh ar deanadaiſh, no ni bheill. Mur bheill, an cathaich ſhibh ann aghaidh reaſoin? an dean ſhibh ni agus gun abhar ag-aibh a dheanamh? ach ma ſhaoileas ſhibh gu bheill abhar ag-aibh, taiſhbinibh e. Reaſonaichbibh a chuiſh reumſa ar coimh-chreatuir, carr tammail bhig, oir is uſſa dhibh ſho gu mor, na a reaſonachadh re Dia. A dhuinc, inniſh domh anoiſh, ann lathair an Tighearna, mar gu bitheadh tu re baſachadh air ball, ciod air ſon nach runaich thu pilleagh an diugh, ſheadh, mun gluaiſh thu aſs ionnad do bhonna? am bheill abhar ag-at ſho a dhiultadh no a dhearmad? am bheill abhar ag-at a thoillicheas do choguiſh fein? am bheill abhar ag-at a thagras tu gu dana mar do leith-ſgeul ann lathair cathair breitheamhnaiſh do Thriath? ma 'ta abhar ag-at cluinneamaid e, cuirr ann ceill agus dearbh e. Ach mo thruaidh is an-chaint gun ſheagh ann ait reaſoin, a chluinn ſhin gach la, o 'n t ſluagh ain-diadhaidh. Bu nar leam a h ainmeachadh mur b' eigin domh.

1. Ars' aon neach, " mur teaſſairgir ach na " daoin' iompoichte, naomhaichte, mar a labhras

" tuſa, ann ſhin cho bhith neamh ach follamh,
" agus gu cuiddicheadh Dia leiſh a mhor-ſhluagh.'

## FREAGRA.

Ciod e! is coſmhuil gu ſaoil ſhibh nach bheill eolas ag Dia, no nach ionn a chreidſhinn! na meaſſaibh gur ſhibh-fein an t iomlan, oir 'ta naomh-ſhluagh gun aireamh ag Dia. Ach is fearr dhibh am feim ſhin a theagaiſhg Crioſt a dheamh do 'n fhirinn ſho: Mat. 7. 13. 14. " Rachaibh a 's
" teach air an dorras chumhann le ſpairn; oir is
" cumhann an dorras agus is aimh-leathan an t
" ſligh' a threoraicheas gu beatha, agus is beag
" a gheibh eolas uirr-e; ach is farſaing an dorras,
" agus is leathan an t ſligh' a threoraicheas gu
" mille, agus is mor a theid a 's teach uirr-e."
Luc. 12. 32. Arſa Crioſt r'a naomh-ſhluagh,
" na bitheagh eagal or-ts' a thread bhig: oir is i
" deagh-thoill ar n Athar an rioghachd a thoirt
" dibh."

## CUNNUIL II.

" Is cinteach leam ma theid mo leithid-s' chum
" ifrionn, nach bith dith cuiddeachd uirr-e."

## FHREAGRA

Agus am ſoiſh no comh-ſhurtachd dhutſa ſhin? no an ſaoil thu nach ſaigh thu ni 's leor do chuiddeachd air neamh? an caillir le dith cuid-deachd thu? no an creidd thu nach cuirr Dia a bhagar ann gniomh, do bhridh gu bheill coimh-lion duine ciontach? is barr'aile mealtach iad ſhin uille.

## CUNNUIL III.

" Ach 'ta na h uille dhaoine peacach, ſheadh " an dream a 's fearr."

## FREAGRA.

Ach cho ſluagh peacach neimh-iompoichte na h uille dhaoine. 'Ta naomh-ſhluagh De ſaor do pheaca graineil; is uallach trom agus abhar broin leo an laigſhe; is e an guidhe durachdach gach la gu lughdaicheadh Dia i, cathaichidh iad gu ſpairneil ann a h aghaidh gach la, agus is bliadh-an leo gach uair gus am bith iad ſaor dh'i. Ni bheill iad ſa ain-tighearnas peacaidh.

## CUNNUIL IV.

" Cho lear dhomh gur fearr luchd-aidmheil a
" chreiddeimh na daoin' eille: 'ta iad comh-
" fhantach, chealgach, fhoir-neartach re fluagh air
" bith."

## FREAGRA.

Cho 'n ionnann do dheanadas luchd beal-chrabhaidh, agus do ghniomharaibh dhaoine naomhaichte. 'Ta fluagh gun aireamh, taitneach ann an rofgaibh Dhe: giodh do chuirreas an faoghal miorunach iommad ciont' afs an leath, air nach do fmuaintich iad riamh agus nach dearbhar gu brath. Is tric le luchd-aingidheachd an naomhfhluagh a dhideagh air fon peacaidh croidhe, nach lear do neach ach do Dhia fein; gun abhar air bith, ach do bhridh nach urra iad a dhearbhadh 'n an aghaidh, gach ciont' a 'ta foillear 'n an gniomharaibh fein.

## CUNNUIL V.

" Ach cho duine neamh-ghlan, mifhgeach, no
" foir-neartach mi; agus air an abhar fhin, ciod

" air ſon a ghlaodhas tu reum iompochadh."

FREAGRA.

Mar nach ginteadh thu agus por nan ain-mianna ſeol-mhor ann do natur, agus mar nach gluaiſheadh tu d' an reir comh-mhaith re daoin' eille! nach peaca comh-mhor reu ſhin, intinn thalmhuidh gun chreiddeamh gun umhlachd a bhith ann an duine, agus an gradh a dhlighir do Dhia a thoirt do 'n t ſaoghal? ſheadh, ceaddaichibh dhomh inſheadh dhibh, gu bheill moran a ſheachnas peaca maſlach, comh-taite riſh an t ſaoghal, comh-traileil do 'n fheoil, comh-ain-eolach air Dia, agus co'-choimh-dheaſs mu neamh ann an guilan a 'ta neamh-mhaſlach re h amharc air, as ata daoin' eille ann an gniomharaibh peacach a 'ta mor-mhaſlach ann am fianaiſh an t ſaoghail.

CUNNUIL VI.

" Ni bheill mi mio-runach, no cronnail do " neach air bith; agus ciod air ſon a leir-ſgrioſ-" ſas Dia mi?"

## FREAGRA.

An cronn leat di-meafs a dheanamh air an Dia a chruthaich thu le a mhearaibh gun mhearrachd, agus a chuirr chum an t ſaoghail thu do d' ſduireadh gu ſonnas le ſocall a chumhachd? an cronn leat barrachd ſpeiſh a thoirt do 'n chreatuir na a bheirr thu do 'n chruthai-fhear; agus a thairgſhe ghraſ'ail a dhiultadh gu tair'cil gach la? is e doimhne do pheacaidh bith gun mhothacha peacaidh: cho mhothaich am Marbh gu bheill e marbh! nan aith-bheodhaichteadh thu, chidheadh tu tuille do mhearrachd ann-at fein, agus b' iongantas leat gu roibh thu co'-neamh-mothachail air do chuntart.

## CUNNUIL VII.

" Is mealta mi, mur cuirr thu daoin' air mirre
" cuthaich ann ait an iompochaidh: is leor a
" churr buaireas in-chinn air ſluagh peacach, bith
" ag ſmuainteachadh air gnothach a 'ta comh-
" an-ard os an ceann as nach lear dhoibh e."

## FREAGRA I.

Am fead thufa bith ni 's mo air mirre cuthaich na ata thu? air a chuidd a 's lugha, am bheill cuthach a 's cuntartaiche na di-meafs a dheanamh air do fhonnas fhioruidh, agus thu fein a mhilleadh gu deonach?

## FREAGRA II.

Ni bheill duine fior-fhocrach ann ceill gus an iompoichir e; cho 'n aithne dh'a Dia, no Crioft; cho 'n aithne dh'a e-fein, no an faoghal; cho 'n aithne dh'a peaca; agus cho 'n aithne dh'a an gnothach a dh'earb Dia rifh a dheanamh air tallamh; gus an iompoichir e. Ars' an fcrioptur "Is mi-"reafont' an fluagh aingidh, no, is ammaideachd "le Dia gliocas an t faoghails', 1. Cor. 1. 20." Agus air teachd do 'n Mac ftruidheil gu ceill, runaich e pilleadh, Luc. 15. 17. Nach glic an faoghal, an uair a bheirr iad eaf-umhlachd do Dhia, agus a ruidheas iad chum ifrionn, air eagal bith gun cheill?

## FREAGRA III.

Ciod e ata anns an obbair a dhiarras Crioſt, a chuirreas duin' aſs a bheachd? an cuirr teaſſ-ghradh do Dhia, earbs' aſs, gairm air, ſmuainte ſolaſach air gloir ſhioruidh, cul a churr re peaca, gradh brathaireil, agus ſpeiſh do obbair an Tighearna; an cuirr na nithe ſhin daoin' air mirre cuthaich?

## FREBGRA IV.

An uair a ghearranas ſhibh gu bheill na nithe ſhin an-ard air ar ſon, 'ta ſhibh ag dideadh Dhe ſein, do bhridh gu d' thug e na nithe ſhin duinn mar obbair, agus gu do chuirr e f hocall ann ceill duinn, ag ſparragh air gach neach leiſh an ail ſonnas, gluaſachd d'a reir gach oich' agus la. An an-ard re beantainn doibh, na nithe ſhin chum an do chruthaicheadh ſhinn, agus chum am bheill ſhinn beo? Ma gearranas ſhinn ſho, ni ſhinn neamh-dhaoine bruideil dhinn ſein: agus 'ta ſhinn mar dhream nach bean re gnothaichibh a 's airde na nithe talmhuidh ſeol-mhor. Ma 's an-ard na flaitheaſa re ſmuainteachadh orr-a, agus re teagar

a dheanamh dhoibh, is an-ard iad mar an ceadna r'an fhealbhachadh gu brath.

## FREAGRA V.

Nan ceaddaicheadh Dia do dhuine ceann-lag, a chiall a chall air uaire le fmuaintibh air nithe fhioruidh; tharladh fho o ain-eolas an duine fhin air nithe fhioruidh, agus do bhridh gu do thriall e gun Fhear iuil: agus b' fhearr leam gu mor mor bith ann an ftaidd an fhir fhin, na ann an ftaidd an t fluaigh cheann-laidir neimh-iompoicht' a mheaffas mirre cuthaich mar an gliocas.

## CUNNUIL VIII.

" Shaoilinn nach bheill uirrid curaim ag Dia
" do fmuaintibh, do bhriatharaibh, agus do gniomh-
" araibh dhaoine; as nach bheill e coimh-dheafs
" ump-a."

## FREAGRA.

Tuigir uaidh' fho nach creidd fhibh focall De, agus mur creidd, ciod e a chreidmheas fhibh? nach tugagh ar reafon fein dibh teagafg a 's fearr

na a chunnuil ſho, giodh nach creidd ſhibh an ſcrioptur? an ſaoil ſhibh nach roibh curam ag Dia dhinn, an uair dh'aontaich e ar cruthachadh le focall a chumhachd, ar congbhail ſuas le a laimh threin, agus ar n altrom le a mhaitheas nach traogh? an dean duine glic obbair innealt' ann diamhanas? an dean no an ceannaich ſhibh uaireadair dh'amharc air gach la, gun churam a ghabhail am bith e ceart no mi-cheart? air chintmur creidd ſhibh gu bheill ſuil ag Dia ann a fhreaſdal ſonraicht' air ar 'n intinne, agus air ar giulan, cho chreidd ſhibh gu bheill ſuil aig' air ar n uir-eaſbha, no gu diolar leiſh e. Agus nan gabhadh Dia coimh-beag curaim dhibh as a ſhaoileas ſhibh, cho bhitheadh ſhibh beo gus anoiſh: bhitheadh cead gallar ann an gleac ſpairneil dh' fheachainn co dhiu is luaith' a chuirreagh aſs dibh. Sheadh, thathaicheadh na diabhla ſhibh agus dh' fhuadaicheagh iad leo ſhibh beo, mar a chofgras an gairbh-iaſg am minn-iaſg, agus an calt fheoil-reabach na h ealta eille. Cho 'n urra ſhibh a ſmuainteachadh nach do chruthaich Dia an duine chum crich no feim eigin: agus ma chruthaich e chum feim air bith e, is ann chum bith ſonna ann an geill a thoirt d'a fein. Agus an ſaoil ſhibh nach maith le Dia gu freagragh.

an duin' a chrioch ſhin, agus gu deanagh e an obbair chum an do dhealbhagh e; an obbair o 'n ſruth ſonnas d'a anam?

Sheadh leiſh a chunnuil ain-diadhaidh ſho, b' ail leibh a dhearbhadh, gu do chruthaich agus gu do chum Dia ſuas an ſaoghal ann diamhanas. Ach ciod air ſon a chruthaich e creatuire ioch-daranach na talmhainn, ach chum ſeim an duine? nach bheill an tallamh 'g ar giulan, agus 'g ar n altrom? nach bheill gach beathach a 'ta air, ag freaſdal d'ar ſeim, leo ſein agus le an ſaoth-air? an do dhealbh Dia aras co'-ghlor-mhor; an d' thug e do an duine mar ionnad comhnuidh e; agus an do chruthaich e luchd freaſdail d'a mar an ceadna; agus anoiſh an ſaoil ſhibh nach bheill duil ag Dia re ni eigin o lamhaibh an duin' air a ſhon ſho uille? an ſaoil ſhibh gur comma le Dia ciod e a ſmuainticheas, a labhras, no a ni an duine? ma ſhaoileas ſhibh ſho, 'ta ar barr'ail ro mhi-reaſonta.

## CUNNUIL IX.

" Nach bu mhaith an ſaoghal, an uair nach " roibh an crabha co'-docrach do 'n t ſluagh?

## FREAGRA I.

Bu ghnath leiſh gach linn an aimſhir a chaidh ſheach a chliudhachadh. Bu ghnath leiſh an t ſaoghal a 'ta thus' ag cliudhachagh a radh gu b' fhearr linn an ſheinn-ſhearachd na an linn fein, agus b' i roghainn an ſheinn-ſhearachd an linn a chaidh ſheach: b' e ſho gearran gach linn do 'n t ſaoghal. Is lear dhuinn olc ar linne ſein, ach cho lear dhuinn an t olc a chaidh ſheach.

## FREAGRA II.

Mar mo bharr'ail, 'ta ſhibh do rireadh: oir ſaoilidh daoin' an-ſaoghalta nach bheill linn a 's fearr na an linn a 's taitniche leo fein: an linn ann am bith iad ſubhach ſolaſach. Agus ni bheill e mar cheiſt or-m, nach abbair an diabhol comhmhaith ribhs' gur iad na lint' a chaidh ſheach a b' fhearr, an uair a fhuair e-fein moran ſolaiſh, an-barr geill, agus beagan eaſ-umlachd. Ach is e ſaoghal a 's fearr gu mor mor, an uair a gheibh Dia moran graidh, ſpeiſh agus geill. Agus ciod eill' am modh air an aithnich ſhibh maitheas no olcas an t ſaoghail ach ſho?

## CUNNUIL X.

" 'Ta coimh-lion gne chrabhaidh ann, as nach " bheill fiofs ag-ainn ciod e an creiddeamh d' am " bith fhinn; uim-e fhin, fannaidh fhinn mar " ata fhinn."

## FREAGRA.

Do bhridh gu bheill iommad gne chreiddeimh ann, am bith thufa do 'n chreiddeimh a 's meafs' a 's aithne dhut? ni bheill neach a 's faidde o fhligh' an fhir-chreiddeimh na am peacach an-faoghalta, ifrionnach, neimh-iompoichte: oir cho chuirr a bharr'ail fho, no a bharr'ail ud air fheacharan e, mar neach eille: ach is aon fheacharan claon a bheatha gu h iomlan. Nan rachadh tu air turrus rifh am bitheadh t anam ann earbfa, an ftaddadh, no am pilleadh tu air t aifh, do bhridh gu tarladh flighe dho-chomhnard gharbh or-t, no do bhridh gu faiceadh tu cuidd do 'n luchd-aftair ag triall air fligh' a mharc-fhluaigh, cuidd air flighe nan coifhiche, agus cuidd ag leim fail, fheadh, a-gus cuidd eill' ag call na flighe? no nach b' fhearr leat an t fligh' iarraidh gu curamach fpair-

neil? ma ta cuidd do luchd-tuarasdail ag-at, nach bheill eolach air t obbair a dheanamh gu ceart, agus cuidd a 'ta mi-dhileas, am bu mhaith leat cach eill' a bhith diamhain, do bhridh gu faic iad d' an co'-luchd-tuarasdail cuidd re mille gnothaich, agus cuidd eille re macnus?

## CUNNUIL XI.

" Cho lear dhomh gur fearr staidd dhaoine " diadhaidh na staidd dhaoin' eille. 'Ta iad co'- " aim-beartach dhocrach re luchd-aingidheachd " fein."

## FREAGRA.

Abbair gu bheill daoine diadhaidh ni 's aimbeartaich agus ni 's docraich na daoin' eille, an uair a chi Dia shin iom-chuidh: gidheadh an saoil thu gur tuarasdal leo socair agus saibhreas saoghalta? thaishg iad an ionmhas agus am muinghin ann an saoghal eille, no cho 'n fhir-iochdarana do Chriost iad. Mar a 's lugha 'ta ac-a, a 's moid' a 'ta ac-a r'a fhaghail: agus fannaidh iad gu neimh-ghearranach, gus an toir Dia dhoibh na

nithe ſhin a 'ta dh' easbhuidh orr-a, dheanamh an ſonnaiſh coimh-lionta.

## CUNNUIL XII.

" Ann diaigh dhut uirrid a radh 's is urra
" thu, is i mo run'ſa, mo dhochas a churr ann an
" Dia, agus earbs' a dheanamh aſs, an ni a 's
" fearr a 'ta ann mo chommas a dheanamh, ach
" gun uirrid leath-troim a churr or-m ſein le
" crabha 's ata thus' ag iarraidh or-m."

## FREAGRA I.

An e ſhin bith ag deanamh an ni a 's fearr a 'ta ann do chommas, an uair nach pill thu re Dia, ach a bhitheas do chroidh' ann aghaidh geill dhurachdaich naomh' a thoirt dh'a? creiddim gur e ſhin an ni a 's fearr a 'ta ann do ruin, ach cho 'n e an ni a 's fearr a 'ta ann do chommas; agus is e ſhin abhar do dhorainn ſa dheirrc.

## FREAGRA II.

Is e m' iartas durachdach, gu cuirr thu do dhochas ann an Dia, agus gu dean thu earbs' aſs. Ach ciod e riſh am bheill do dhuil? an i do dhuil

gu teaſſairgir thu, ma philleas tu, agus ma naomhaichir thu? gheall Dia ſhin dut; agus na caomhuinn duill a bhith ag-at riſh. Ach ma ſhaoileas tu gu teaſſairgir thu gun iompocha agus gun bheathaidh naomha, cho 'n e ſho dochas a churr ann an Dia, ach anns an Diabhol, agus ann-at fein: oir cho d' thug Dia an gealla ſho dhut, ach a cheart atharach: ach thug an diabhol agus t fheinſpeiſh dhut e, agus mhoſgail iad an dochas ſhin ann-at.

Sheadh, mur bheill cunnuil ag-aibh ann aghaidh iompochaidh agus beathaidh naomha ach an leithid ſhin, chaill ſhibh ar ſaothair, oir ni bheill ant' uill' ach neimh-ni: agus ma ſhaoileas ſhibh gur deagh abhar dhibh gach cunnuil dhiu ſhin, a churr impidh oir-ibh cul a churr re Dia agus ſhibh-fein a thilgeil ann an iſrionn na dorainn; gu teaſſairgeadh Dia ſhibh o leithid ſhin do reaſon, agus o chruadh-chroidh' ain-eolach gun mhothacha. Am bith do mhiſhnich ag-aibh gach cunnuil dhiu ſhin, a churr ann ceill mar leith-ſgeul, ann an lathair cathair-breitheamhnaiſh an De mhoir? an ſaoil ſhibh gur leith-ſgeul do neach air bith a radh riſh an Tighearna, " cho do phill mi do " bhridh gu roibh uirrid ag-am r'a dheanamh " air tallamh; do bhridh nach bu taitneach leam

" giulan cuidd do luchd-aidmheil a chreiddeimh; " agus do bhridh gu ſacadh mi coimh-lion gne " chrabhaidh ag daoine." O, cia gradd a leigeas ſollas an laidh ſhin riſh, laigſhe mhaſlach nan cunnuile ſhin. An roibh an ſaoghal ag-at re curam a ghabhail d'e? thugagh an ſaoghal d'an d' thug thu geill, do thuaraſdal dut, agus teaſſairgeagh e thu ma 's urr' e. Nach roibh ſaoghal a b' fhearr ag-at re curam a ghabhail d'e, ar tus? nach do ſparragh or-t rioghachd De agus a ceartas iarraidh air tus, agus nach do ghealladh gu cuirrir na h uille nithe eille reut, Mat. 6. 33. Agus nach d' inſheadh dhut, gu bheill an diadhachd ag am bheill gealla na beathaidh a 'ta a lathair, agus a 'ta chum teachd, tarbhach chum nan uille nithe, 1. Tim. 4, 8. An do chum peaca luchd-aidmheil a chreiddeimh air t aiſh thu? Bu chora dhut bith ni b' uirreachair, agus rabh' a ghabhail o an cuil-ſleamhnacha-'ſan bith air t fhaicill, agus bith ni 's curamaich; is e an ſcrioptur agus cho 'n e an giulan-'ſan bu riaghail dut. An do chum iommad gne chreiddeimh an t ſaoghail air t aiſh thu? cho do theagaiſhg an ſcrioptur, riaghail do ghiulain, dut ach aon ſlighe, agus b' i ſhin an t ſlighe cheart: nan leannadh tu a chuidd a bha comhnard reidh dh' i, cho rachadh

tu riamh air ſheacharan. Nach cuirr an leithid ſho do fhreagraibh amla toſdach or-t? mur cuirr, 'ta ſheol' eill' ag Dia, a chuirreas toſd or-t gu ſhioruidh. An uair a chuirr Dia mar cheiſt air an duine neimh-iompoichte, Mat. 22. 12. " A " charraid cionnas a thainig thus' ann ſho gun " truſcan bainſhe um-at?" is e ſhin re a radh, ciod e do ghnothach do m' eaglaiſh, ann am meaſg m' fhior-luchd-crabaidh, gun chroidhe agus giulan naomh' ag-at? ciod e am freagra thug an duine neimh-iompoicht' air a cheiſt ſho? cho d' thug ſmidd; ach bha e toſdach, gun dadda r'a radh aig-e. Druiddidh a cheiſt ſhoillear ſho, agus morachd uabhaſach na diadhachd, beal nan daoin' aingidh ſhin a 's tull-chuiſhich ann ar meaſg, giodh nach cuirrir coſg or-tſa, le h aon ni a 's urra luchd teagaiſhg a radh reut anoiſh, ach conſaichidh tu gur ceart do chuiſh ſein cia mi-cheart air bith i. 'Ta deirbh-fhioſs ag-am nach bith feim dhut ſa dheirre, ann an aon leith-ſgeul a 's urra thu anoiſh a churr ann ceill, an uair a ranſaichir do chuiſh ann an lathair an Tighearna agus an t ſaoghail gu leir.

Sheadh, is gann a chreidmheas mi gur taitneach le ar coguiſhibh ſein ar leith-ſgeula. Oir ma 's taitneach is coſmhuil nach bheill aithreachas ann

ar ruin. Ach ma 'ta ſho ann ar ruin, is coſmhuil nach mor ar n earbs' aſs a chunnuil a 'ta ſhibh ag curr air, no aſs an leith-ſgeul a 'ta ag-aibh ann a aghaidh.

Ciod e anoiſh a pheacaich neimh-iompoichte? am bheill deagh abhar ag-at gun iompochadh air ball agus le t uille chroidhe? no an triall thu chum ifrionn dh' ain-deon gach reaſoin? thoir an airre dhut fein trath, oir is ro an-moch dhut ſhin a dheanamh gu gairrid. Am fead thu gearran a dheanamh air Dia, air obbair, no air do thuaraſdal? am meaſſa an t uachdaran Dia na an diabhol agus an fheoil d'an geill thu? am bheill cronn ann an giulan naomha? am ſearr giulan an-ſaoghalta, agus mio-naomha na e? an abbair do choguiſh reut gu dean iompocha agus beatha naomha do chronn? ciod e an cronn a ni iad? an olc leat ſpiorad Chrioſt a bhith ann-at? an olc leat croidhe fior-ghlan? nam b' olc bith naomh', an abradh Dia, " bithibh naomha, oir 'ta " miſhe naomha!" 1. Pead. 1. 16. An olc bith coſmhuil re Dia? nach do chruthaich Dia an duine do reir a dhreach fein? is i an naomhachd ſho iomhaigh Dhe: chaill Adhamh i, agus is ail le Crioſt a h aiſheag dhutſa, agus do an dream ſhin uill' a theaſſairgeas e le fhocall agus le a ſpiorad

Ciod air ſon a bhaiſteadh thu fein agus do Chlann do 'n ſpiorad naomha, mar do t fhear-naomhachaidh, mur ail leat gu naomhaichir thu, agus ma ſhaoileas tu gu dean naomhacha do chronn? inniſh dhomh gun bhreag, mar ann an lathair an Tighearna; giodh d' is leaſg leat bith naomha, nach b' fhearr leat baſachadh mar naomh, na mar dhroch-dhuine? nam bitheadh tu re baſachadh air ball, nach b' fhearr leat baſachadh mar dhuin' iompoichte, na mar dhuine neimh-iompoichte? mar dhuine fior-ghlan neamhaidh, na mar dhuine ſeol-mhor talmhuidh? agus nach abradh tu le Balaam, " Aireamha. 23. 10. Baſai-" chims' mar am firean, agus bitheadh mo chrioch " dheirreannach mar a chrioch-'ſa ? " agus ciod air ſon nach guidh thu anoiſh, an ni ſhin a ghuidheadh tu air adhart baiſh? anoiſh no ann diaigh ſho, is eigin dut iompochadh, no thig or-t oiche tinniſh agus baiſh anns nach ſead thu ſho a dheanamh, giodh do b' ail leat e.

Ach ciod e ata eagal or-t a chall ma philleas tu? an caill thu do chairde neimh-iompoichte? ma chailleas gheibh thu cairde eill' a 's fearr na iad; gheibh thu Dia, Crioſt, an Spiorad naomha, agus gach crioſtuidh. Gheibh thu aon charraid a 's fearr dhut, agus a ni tuill' air do ſhon, na 's urra

gach carraid ſaoghalt' a dheanamh. Mhealladh na cairde ſhin a chaill thu, chum ifrionn thu, ach cho 'n fhead iad do theaſſairginn: ach teaſſairgidh an carraid a gheibh thu t anam o ifrionn, agus bheirr e thu chum a ſhuaimhniſh ſhioruidh ſein.

'Ta eagal or-t gu caill thu t aibhneas, agus nach bith la ſubhach ag-at gu brath ma philleas tu. Mo thruaigh, an ſolaſaiche leat ſugra ammaideach ſeol-mhor, na beatha chrabhach, ſmuainte air gloir ſhioruidh, teaſſ-ghradh do Dhia, ſeirc do 'n chinne daona, ſhith coguiſh agus aibhneas anns an Spiorad naomha, ann am bheill ſtaidd nan gras' ag coimh-ſheaſſamh? Romh. 16. 17. Nam bu mho an ſolas leat ſmuainteachadh air t fhearrann agus air t oireachd, nam bitheadh Tighearnas na tire gu leir ag-at, na ſmuainteachadh air cluith clainne big; ciod air ſon nach ſearr leat ſmuainteachadh air rioghachd neamha, mar t oireachd, na air ſaibhreas an t ſaoghail gu leir? mar is ammaideachd leanbuidh a bheirr air clainn bhig uirrid tlachd a ghabhail ann an nithibh ſaoin, as nach cuirr iad ann an geall t oireachd iad; mar an ceadna is ammaideachd an-barrach a bheirr or-tſa uirrid tlachd a ghabhail do t inbhe, do d' ſhaibhreas agus do d' ſholas ſaoghalta, as nach cuirr thu

iad ann an geall an t ſonnaiſh neamhaidh. Ach ciod e ni thu air ſon ſolaiſh, an uair a chailleas tu iad ſhin? nach ſmuaintich thu air ſho? an uair a chriochnaicheas do ſholas ſaoghalta le h uabhas, agus a theid e aſs mar ſmal le droch bholtrach, bithidh ſolas neamhaidh an naomh-ſhluaigh ag ſhior-dholl am mead. Bhlaiſh mi fein beagan do 'n t ſolas neamhaidh, ann an dearcagh air an deirbhbeachd a 'ta ag-am air gradh Dhe ann an Crioſt; agus ann an reamh-ſmuainteacha air an la bheannaicht' a 'ta re teachd: agus tharraing mi laindeoch do 'n t ſolas thalmhuidh, gidheadh, is eigin domh aidmheachadh o mo mhothacha fein, nach coimh-meaſs d' a cheil' iad: is eigin domh aidmheachadh ma ſhoilſhicheas grian na beathaidh gu dealrach oir-n, gur ſolaſaich aon la ann an ſtaidd na naomhachd, na ſhioruidheachd ann an ſtaidd an t ſolaiſh pheacaich. " Is fearr la ann an " aras De, na mile la ann an ait eille: is fearr leam " doirſh-fhearachd ann an aras mo Dhe, na comh" nuidh ann am pailionibh aingidheachd." Sal. 84. 10. 'Ta gaire luchd-aingidheachd, mar ghaire luchdcuthaich, do nach lear an dorainn fein: uim-e ſhin arſa Solomh riſh a ghaire ſhin, " is mirre " cuthaich e: agus re ſugra ciod e is feim dh'a? " Eccleſ. 2. 2. Is fearr doll chum tigh broin'

" na chum tigh fleadha: oir is i ſhin crioch dheir-
" reannach gach aon duine, agus taiſhgidh am beo
" ann a chroidh' i. Is fearr bron na gaire: oir
" leaſſaichir an croidhe le dubhachas na gnuiſh.
" Bithidh croidh' an duine ghlic ann an tigh broin:
" ach croidhe nan ammadan' ann an tigh an t
" ſugraidh. Is fearr dhuinn eiſhdeachd re h ach-
" mhuſan an eagnaidh, 'na eiſhdeachd re h abh-
" ran nan ammadana, oir 'ta gair' an ammadain
" mar fhuaim droighnich ſa phoit: is diamhanas
" ſho mar an ceadna. Eccleſ. 7. 2—6." 'Ta an ſolas ſeol-mhor gu leir, mar an ſolas a bheirr ſgrioba na claimhe do 'n neach air am bith i: is i an ea-ſlaint a bheirr air an ſolas ſho a mhiannachadh: agus b' fhearr le duine glic na an ſolas ſho uille, bith ſaor o an ea-ſlainte. Ni bheill ar ſugra ard-ghuthach, ach mar ghaire duine chigilte: ni e gaire gun abhar gairdeachaiſh. Is glice dhut gu mor t oireachd a thoirt air ſon gair' a thoirt or-t le cigle, na cul a churr re gradh Dhe, re ſolas na naomhachd, re dochas neamhaidh, agus thu fein a churr am mugha; chum as gu ciglir t fheoil le ſolas peacaidh carr tammaill bhig. Smuaintich mar dhuine gear-chuiſhcach an glic an giulan ſho. Is e do natur mio-naomhaicht' a bheirr or-t giulan naomh' a mheaſs mar leath-

trom, agus giulan ain-miannach a mheafs mar fholas. Ma philleas tu, bheirr an Spiorad naomha dhut natur agus togra eille, agus ann fhin, is folafaiche leat gu mor cul a churr re do pheaca, na bith 'g a altrom ni 's faidde; agus is caint dut ann fhin, nach roibh eolas ag-at air folas beathaidh, agus nach roibh thu riamh ceart, gus an do ghabh thu tlachd ann an Dia, agus ann an naomhachd.

## CEISHT.

Ciod air fon ata daoine coimh-mhi-reafont' ann an gnothach rifh am bheill an fonnas ann earbfa? 'ta iad leoir-ghear-chuifheach ann an gnothaichibh eille, ach ciod air fon ata iad coimh-leafg gu h iompochadh, as gur faothair chailte bith ag labhairt reu, air cuifh co'-fhoillear; oir triallaidh cuidd mhor dhiu gu bruach na h uaighe, fheadh, agus trid gleann dorch agus fgaile baifh gun iompocha?

## FREAGRA

Chum a cheift fho fhuafglagh ann am briatharaibh aith-ghearr.

1. 'Ta an-barr graidh do 'n t ſaoghal agus do 'n fheoil ann an natur dhaoin' aingidh, rugagh iad le por nan ain-mianna peacach, agus 'ta an natur co'-naimhdeil do Dhia agus do naomhachd, as ata an nathair do n duine: agus an uair a bhitheas gach teagaſg a gheibh iad, ann an aghaidh droch-ruin ſhuighicht' an natuir, cho 'n iongantas giodh do chailleas luchd teagaiſhg an ſaothair, agus giodh nach toir iad buaidh le 'n impidh.

2. 'Ta luchd-aingidheachd ann an dorchadas co'-duibh-nealach thiugh as nach lear dhoibh an ni ſhin a chluinn iad. Mar dhuin' a rugadh dall, a chluinn mor chliudh an t ſollaiſh: ach is comma, dh'a ſho mur lear dh'a e. Cho 'n aithne dhoibh Dia, no cumhachd an t ſoiſgeil, cho 'n aithne dhoibh an ſpiorad naomha, no giulan ſheirceil do reir an fhir-chreiddeimh: cho 'n aithne dhoibh iom-chuidheachd, cint, mor-luach, agus buanas na h oireachd neamhaidh. Cho 'n aithne dhoibh an t iompocha, no intinn agus giulan naomha, ſheadh, giodh do chluinn iad iom-radh orr-a. Dhallagh iad le duibhre dorch an ain-eolaiſh. Chaidh iad air ſheacharan peacach, mar dhuin a chaill a ſhlighe anns an oiche, gun fhioſs aig-e c'ait ann roibh

e, gus an do bhrifh an la fpeur-ghlan a dheanamh an iuil dh'a gu ceann uighe.

3. 'Ta duil an-toilleil ac-a nach feim iad lain-iompocha, ach cuidd atharachaidh; agus gu bheill iad air an t flighe chum neamha cheanna; agus gu bheill iad iompoichte giodh nach bheill. A-gus ma chi thu neach a chaill an t flighe gu turr, ni bheill feim dhut bith ag glaodhaich rifh pilleadh, mur creidd e gu bheill e air fheacha-ran.

4. Is trailleacha daoin' aingidh d' an ain-mian-naibh feol-mhor, 'ta iad bait' ann an faoghal-tachd, agus cho ni leo ach follar talmhuidh. Chuirr an ain-mianna ciocrach, an togra neimh-gheanm-naidh, agus am buaireas intinn, afs an ceill iad, agus fhuair iad lamh-ann-uachdar orr-a comh-mhor, as nach urr' iad a dhiultadh geill doibh, no ni air bith a thoirt fa dearr ach iad: air an abhar fhin ars' am mifhg-fhear, " is ion-" mhuinn leam deagh dheoch laidir, agus cho bheo " mi afs a h eagmhuifh." Ars' an geocach, is " ionmhuinn leam cuirim fhobhail, agus cho fo-" las leam ach i." Ars' an neamh-ghlan, " is " ionmhuinn leam m' ain-mianna feol-mhor, a-" gus cho fonnas leam, ach an lan-daothainn." Is ionmhuinn le cluith-fhear macnas, agus cho

ni leiſh ach e. Mar ſho is trailleacha ceangailte do 'n t ſaoghal agus do 'n fheoil iad, agus is ea-commas an toilleileachd, agus an ni nach ail leo a dheanamh, cho 'n urr' iad a dheanamh, ma 's fior iad fein. 'Ta an duin' an-ſaoghalta co'-churamach mu nithe talmhuidh, as nach bheill uin, croidhe, no run aig-e, chum ſmuainteachadh air nithe neamhaidh, ach mar dh'ith bàth grana ſeol-truagh Pharao, na bath breadha reamhar, Gin. 41. 4. Mar an ceadna, ſhluig ſmuainte talmhuidh ſmuainte neamhaidh.

5. 'Ta cuidd dhaoine ſuaduichte le ſruth na droch-cuiddeachd, agus ni bheill ach droch bharr'ail ac-a air giulan diadhaidh, do bhridh gu cluinn iad an luchd-commuinn 'g a ſhir-dhideadh: no air a chuidd a 's lugha, ſaoilidh iad gur tearuinte dhoibh am mor-ſhluagh a leannamhainn, agus mar ſho theid iad air an aghaidh ann an ſlighe peacaidh; agus giodh do ſpionar neach agus neach eill' uath-a, d' an tilgeil ann an ifrionn, cho chuirr ſho oilt orr-a, oir cho lear dhoibh c'ait ann do thilgeagh iad: ach mo thruaigh triallaidh iad ann an ſlighe peacaidh, gun fhioſs ac-a gu bheill an luchd-gaoil agus commuinn, a 'ta ann an dorainn, 'g a chaoineadh ſho gu goirt. Luc. 16. Bu mhaith leiſh an duine dhoichiollach ſhaibhir ann an ifrionn,

neach a thoirt rabha d' a chuig brathairibh, mun rachagh iad chum ionnad ſhin na dorainn. Is coſmhuil gu b' aithne dh'a an run agus an giulan, agus gu roibh cabhag orr-a chum ifrionn, gun ſmuainteachadh gu roibh am brathair ann ſhin; ſheadh, agus gur gann a chreiddeagh iad aon neach a dh'inſheadh dhoibh gu bu chomhnuidh dh'a ionnad na ſhior-chloidh. Is cuimhne leam ſhealla, a dh'inniſh duin' uaſal eigin domh, (Mr. R. Rowly o Shrewsbury air drochaid Acham) a chonnaic e-fein air drochaid Severn. Bha ſear ag iommain tread reamhar uan', agus choinnich ni eigin iad, a chuirr ſgaoim orr-a, as gu do leim aon uan air balla na drochaid, agus air ſleamhnachadh d'a choſſaibh thuitt e anns an t ſruth; chonnaic cach an t uan-s' ag doll aſs an ſhealla, agus leim gach aon diu ann diaigh a cheile tharr an Drochad anns an t ſruth cheadna; agus is beag nach do bhathagh iad uille; cho roibh ſioſs ag an deirre ciod e bu diol do 'n toiſheach, ach ſhaoil iad gu bu tearuinte dhoibh a mhor-chuiddeachd a leannamhainn; ach co'-luath as a thuitt iad bonn os ceann tharr a bhalla, mhothaich iad a-tharacha. Is amhail a thachair do 'n t ſluagh fheol-mhor neimh-iompoichte. Baſaichidh neach laimh reu, agus tuittidh e ann an ifrionn, agus

leannaidh neach eill' e: agus triallaidh Cach air an loirg, do bhridh nach ſmuaintich iad c'aiſ ann deach' iad. Ach an uair dh' fhoſgaileas am Bas an ſuile, agus a chi iad an dorainn a 'ta air an taoibh eille do 'n bhalla; ſheadh, ann an ſaoghal eille, ciod e nach tugagh iad air ſon bith ſar an roibh iad!

6. Oſ-barr, 'ta namhad mio-runach, inleachdach, agus neamh-fhaicſhionnach ag luchd-aingidheachd, namhad a leagas a cheap-tuiſhlidh anns an dorchadas; agus is priomh-obbair dh'a bith ag bacail an iompochaidh; 'g an congbhail ſar am bheill iad; ag curr impidh orr-a gun ſmidd do 'n ſcrioptur a chreidſhinn; gun dragh a churr air an intinne leiſh; droch-bharr'ail a bhith ac-a air beathadh dhiadhaidh; a mheaſs gur an-barr neimhfheimeil i, agus gu teaſſairgir iad gun iompocha, agus gun uirrid dragh; agus gu bheill Dia co'-trocaireach as nach leir-ſgrioſs e an leithid ſhin; air a chuidd a 's lugha, gu ſead iad fuirreachd tammal beag eille; an daothainn ſolaiſh a ghabhail; an ſaoghal a leantainn beagan ni 's faidde; agus ann ſhin, cul a churr riſh le h aithreachas. Leiſh na h aiſh-inleachdaibh mealtach ſho, congbhaidh an diabhol cuidd mhor do 'n t ſluagh ſa

bhruidd, agus treoraichidh ſhe chum a dhoraīnn ſein iad.

Is iad ſhin, agus an leithid eille do cheapaibh tuiſhlidh, a chongbhas an-barr ſluaigh o iompocha. Giodh do chaith Dia agus Crioſt, an ſpiorad naomh' agus luchd teagaiſhg, uirrid ſaothair air an iompocha; gidheadh, do bhridh gu do chuirreagh toſd air an reaſon, agus nach urra iad ſreagra thoirt air an Tighearn' a ghlaodhas air an diaigh, (' Pillibh, pillibh, ciod air ſon a bhaſaicheas ſhibh?') chailleadh gach ſaothair a bhuillicheagh air cuidd mhoir dhiu; agus cho 'n fhag iad anoiſh ag luchd-teagaiſhg r'a dheanamh, ach ſuigheadh ſhios, agus an dorainn a chaoidh.

Thaishbineagh anoiſh d'ibh reaſontachd iartaiſh De, agus mi-reaſontachd eaſ-umhlachd dhaoin' aingidh. Agus mur dean ſho ſeim, agus ma dhiultas luchd-aingidheachd pilleadh, bheirrir ſa dearr anns an ait a 's ſoigſhe, co ag am bheill a choirre ma theid iad am mugha. Agus treoraichidh ſho ſhinn chum an teagaiſhg dheirreannaich; iodhon.

## TEAGASG VII.

Mur iompoich daoin' aingidh ann a dhiaigh ſho uille, cho 'n i coirre Dhe ach an coirre ſein gu leir-ſgrioſſar iad, is i an an-toill ſein fior-abhar an dorainn: oir baſaichidh iad do bhridh gur roighniche leo bas na iompocha.

Ma theid ſhibh chum ifrionn, am ſoirir oir-ibh? ſhaor Dia e-ſein o ar ſuill; cho luidh coirre ar leir-ſgrioſs air-'ſin. Feadaidh ſear teagaiſhg neamh-churamach, agus an dream a bheirr miſhneach dh'ibh anns an olc, agus nach toirmiſhg ar peaca dh'ibh, cuidd d' ar ciont' a tharraing orr-a ſein; ach bithibh cinteach, nach agrar ar Dia i: Ars' an Tighearna mu Fhion-ghara gun torra, ann diaigh dh'a a thog'ail ann am ſonn tarbhach, na clocha thilgeil aſs, agus rogha nan cranna fiona ſhuidheachagh ann, Iſa. 5. 3. 4. " Guidhim oir-" ibh thugaibh breith, eidir miſh' agus m' Fhion-" ghara. Am ſeadar tuill' a dheanamh re m' " Fhion-ghara, ach na rinn mi riſh?" mar an ceadna, am ſeadadh Dia tuill' a dheanamh r'ibhs' ach na rinn e? Chruthaich e ar corpa gu h ion-gantach; chuirr e anama reaſont' ant-a d' an riaghlachadh; chum e ſuas ſhibh leiſh a chumh-hachd; dh'altrom e ſhibh leiſh a mhaitheas; thug

e air creatuire eille bith freaſdalach dh'ibh; thug e dh'ibh lagh co'-thromach iom-lan d' ar ſduireadh: an uair a bhriſh ſhibh e, agus a chuirr ſhibh aſs di'bh-ſein, dh'amhairc e oir-ibh le tiom-chroidhe; dh'aontaich e gu h iongantach graſ-mhor Aon-mhac ſhioruidh a bhaſachadh, mar iobhairt air ſon ar peacaidh, agus bha e ann an Crioſt ag reiteachagh an t ſaoghail riſh fein. Thug Crioſt di'bh e-fein, agus beatha ſhioruidh mar thiolac ſaor, ma ghabhas ſhibh e agus ma philleas ſhibh. Air a chumhnant reaſonta ſho thairg e dh 'ibh gu ſaor lan-mhaitheamhnas ar n uille pheacaidh. Sgriobh e ſho ann a fhocall, naiſhg e le a ſpiorad e, agus thairg e dh'ibh le a luchd teagaiſhg e, gu tric agus gu minnig agus ghuidh iadſan oir-ibh a ghabhail agus pilleadh re Dia. Thug iad earrail oir-ibh ann a ainm-'ſin, reaſonaich iad a chuiſh r'ibh, agus fhreagair iad ar n uille chunnuile ſann. Dh' fhuirrich Dia ſadda ri'bh. Dh' fhuilling e an-chaint uai-bh. Chum e ſuas ſhibh gu graſ-mhor ann am boilſhgin ar peacaidh: chuartaich e ſhibh leiſh gach gne throcair! cho'-maiſhg e ſolas le ar dolas, a chuimhneachadh ar n ammaideachd dh'ibh, agus d' ar gairm g' ar ceill: bu tric a Spiorad ag gleac r' ar n anamaibh, agus ag radh reu, fa leath, " pill

" a pheacaich, pill air iartas do Dhe: c'ait ann " triall thu? ciod e is obbair dhut? an aithne " dhut do chrioch, no ceann t uighe? cia fhadd " a bheirr thu fuath do d' chairdibh, agus " gradh do d' naimhdibh? c'uin a threigeas tu gach " peaca, a philleas tu re d' Dhia, a bheirr thu fuas " thu fein d'a umhlachd, agus a chuirreas tu " t Fhear-faoraidh ann an fheilbh t anama? c'uin " a tharlas fho? " thagradh leafs t anama reut air a mhodh fho. Agus air bith dhut maill-triallach, fparragh or-t cabhag, agus ghlaodh Dia reut greaffachd or-t, ag radh, " Ann diugh, am feadh " a mhairreas an la, na cruadhaich do chroidhe: " nach pill thu anoifh gun tuille maille? " chuirreagh beatha ann do lathair; leigeadh rifh dut an folas neamhaidh anns an t foifgeul: dhearbhagh a chint dhut, agus cint dorainn fhioruidh na h aittim a chaidh am mugha. Mur b' ail leat fhealla do Fhlaitheas na gloire, agus do ifrionn na dorainn, ciod e tuill' a dh' iarradh tu? thaifhbineadh dhut, mar gu b' eadh, Criofl ceafl ann am fia'naifh do fhuile. Gal 3. 1. Dh' infheadh dhut gu minning, gur duine cailte thu mur pill thu rifh; agus is coimh-tric a chualadh tu olc agus diamhanas peacaidh; agus diamhanas folaifh agus faibhrifh an t faoghail-s'; giorrad agus neimh-chint

do bheathaidh; agus ſhioruidheachd ſolaiſh agus dorainn an t ſaoghail eille. Leigeadh ſho agus tuille riſh dut, a riſh agus a riſh; gus an roibh thu ſgith 'g a eiſhdeachd: agus is lughaid a thug thu ſa dearr e, gu cualadh tu e coimh-minnig, mar Mhadda Ceaird, air an d' fhuair cleachdainn lamh-ann-uachdar comh-mhor, as gu coidil e gu ſuaimhneach ſa fhuaim nan ord', agus na drith-leanna ag ſraddadh mu a chluaſa; agus giodh nach d' iompoich ſho uille thu, gidheadh, 'ta thu beo, agus gheibh thu trocair ann diugh, ma 's ail leat i. Anoiſh leig a chuiſh ſa raidh do reaſoin fein; agus fioſraich dh'e, an i coirre Dhe no do choirre fein, ma theid thu am mugha gun iompocha ann a dhiaigh ſho uille? ma bhaſaich-eas tu anoiſh; is ann do bhridh gur fearr leat bas na beatha. Ciod e tuille dh' fheadar a radh reut? no inniſh fein ma 's aithne dhut, ciod eill' an doigh air an teaſſairgir thu? an abbair thu, "och bu mhaith leam iompochadh mar nuaidh" "chreatuir, ach cho 'n urra mi; bu mhaith leam "mo chuiddeachd, mo ſmuainte, mo bhriathara, "agus mo ghniomhara atharachadh, ach cho 'n "urra mi ſhin a dheanamh." Nach b' urra thu nam b' ail leat? ciod e a bhac thu ach aingidh-eachd do chroidhe fein? co a thug or-t peacach-

adh; no a chum ar t aifh thu o leafs t anama? nach roibh an teagafg, an uin, agus an commas ceadna ag-atfa gu bith diadhaidh, a bha ag do dheadh nabaidh? agus ciod air fon nach feadadh tufa bith diadhaidh mar efin? an do chrannadh dorras na h eaglaifh or-t? no, nach do chum thu fein amach thu? no, nach do fhuigh agus nach do choidil thu; agus nach cualadh tu mar nach cluinneadh tu. An do chuirr Dia cunnuil or-t ann a fhocall, an uair a thug e cuirre do pheacachaibh pilleadh; agus a gheall e dhoibh trocair nam pilleagh iad? an dubhairt e, " Bheirr mi " maitheamhnas do gach neach a gabhas aithreachas, ach dhutfa?" an do dhiult e commas aoraidh dhut? an do thoirmifhg e dhut urnaigh a dheanamh, ni 's mo na do chach eille? 'ta fiofs ag-at nach do thoirmifhg. Cho d' iommain Dia uaidh-e thu, ach theith thu fein uaidh-e. Agus an uair a ghairm e d'a ionfuidh thu, cho b' ail leat teachd. Nan diultadh Dia dhut gealla agus tairgfhe choitcheann na trocair, no nan abragh e reut; " fheafs uai-m, cho bhith gnothach air bith " ag-am re do leithid; na dean urnaigh reum, " oir cho 'n eifhd mi reut. cho toir mi feart " ar t aithreachas cia a mhead, agus cho fhreag- " air mi cia durachdach air bith dh'iarras tu tro-

" cair." Mur ſagadh Dia ag-at mar mhuinghin ach an-dochas bha ſar leith-ſgeul ag-at. Agus dh' fheadadh tu a radh, " ciod air ſon a ghabhas mi aithreachas, agus a philleas mi, a-" gus gun fheim air bith dhomh ann?" ach cho b' e ſho do chor-'ſa. B' urrus dhut Crioſt a bhith ag-at mar Tighearna agus mar Leigh, mar ata e ag daoin' eille, ach cho b' ail leat e; do bhridh nach do mhothaich thu tinn ni 's leor thu fein, air ſon an Leigh; agus nach b' ail leat deallachadh re t ea-ſlainte: dubhairt tu le do chroidhe mar an luchd ceannairc, Luc. 19. 14. " Cho 'n " ail leinn am fear ſho mar riogh." Ghabhadh Crioſt thu ſa a ſgiathaibh ſlainteil, ach cho b' ail leat ſhin, Mat. 23. 37. Nach an-barrach an ſpeiſh do leaſs dhaoin' a thaishbin an Tighearna ann a fhocall fior-ghlan? nach an-mhor an tiomchroidhe leiſh an dubhairt e, " O! nan eiſhdeadh " mo ſhluagh reum, agus nan gluaiſheagh iad ann " mo ſhlighibh! Sal. 81. 13. O! gun a leithid " ſhin do chroidhe anns an t ſluagh ſho, as gu " bitheadh m' eagal-'s' orr-a agus gu coimhid-" eagh iad m' uill' aitheanta do ghnath, chum " an leaſs fein agus leaſs an clainne gu brath! " Deut. 5. 29. O! gun iad a bhith glic, O! nach " tuigeagh iadh ſho, agus nach meaſſagh iad an-

" crioch dheirreannach!" bhitheadh Dia dhut mar Dhia, agus bheirreagh e dhut ſonnas mor mar do mhiann, nan tugadh tu geill d'a; ach thug thu barrachd ſpeiſh do 'n t ſaoghal agus do 'n fheoil na a thug thu dh'a, agus uim-e-ſhin cho d' eiſhd thu riſh; giodh do chliudhaich thu e, ag toirt mor-ainm dh'a, gidheadh cho b' ail leat e ſa dheirre. Air an abhar ſhin cho n iongantas ma thug e ſuas thu do ain-miannaibh do Chroidhe, a ghluaſachd do reir t an-toill' fein. Dh' aontaich e a chuiſh a thagradh reut, agus chuirr e mar cheiſt or-t, " ciod e ata ann-amſa, no ann " m' obbair, as gu bitheadh tu comh-mhor a'm' " aghaidh! ciod e an cronn a rinn mi or-t a " pheacaich? an do thoill mi an gnathacha mio- " ſhuairc ſho o do lamhaibh? is iommad trocair " a thaiſhbin mi dhut; agus ciod air ſon a ni thu " di-meaſs or-m? am miſhe no an diabhol is na- " mhad dut? an ann o bheathaidh naomha, no " o ghiulan peacach, ata abhar ag-at teitheadh? " ma theid thu am mugha, is tu fein an coir- " reach; oir threig thu miſhe do Dhia tearmainn, " Jer. 2. 17. Nach toir t aingidheachd fein " ſmachd or-t, agus do pheaca achmhuſan dut? " is urrus dut fhaicſhinn gur olc agus ſhearbh " an ni dhut gu do threig thu miſhe, Jer. 2. 5.

" 6? ciod e an cronn a fhuair thu dhomh, an " uair a threig thu mi agus a leann thu dia- " mhanas? Jer. 2. 5. 6." 'Ta an Tighearn' ag gairm neamh' agus talmhainn mar fhia'naish' a thagraidh re a shluagh. " Eishdibh a shleibhte, agus " a bhunnaite laidir na talmhainn, conspoid an Ti- " ghearna; or 'ta conspoid ag an Tighearna re a " shluagh, agus thagragh ere h Israel. O! mo shluagh! " ciod e a rinn mi or-t, agus co leish a thuirshich mi " thu, tog fia'naish a'm' aghaidh, oir shaor agus thug " mi 'mach a∫s an Egipt thu. &c. Mic. 6. 2. 3. 4. " Cluinnibh a Fhlaitheasa, agus eishd a thallaimh; " oir labhair an Tighearna. Dh' oill agus thog " mi Clann, agus chathaich iad a'm' aghaidh. Is " aithne do 'n damh a shealbhadoir, agus do 'n " Assal Prassach a Thighearna; ach cho 'n aithne " do Israel Mishe, agus cho smuaintich mo shluagh " or-ms'. Och fhinneacha peacach, a shluaigh' " an-troim le h ca-coir, a shliochd luchd-uillc! " &c. Jer. 1. 2——4. O! a dhaoine mi-glic " agus ei-crionna, an dioll shibh commain an " Tighearna mar sho: nach e t Athair a chean- " naich thu? nach do chruthaich, agus nach do " dhaingnich e thu? Deut. 32. 6." An uair a chunnairc Triath na slainte gu do chuirr thu cul rish fein, gu d' fhag thu e, agus gu roibh thu

ag ſhealg nithe diom-buan ſaoghalta, leig e do mhi-ghliocas riſh dut, agus ghairm e thu gu h obbair a bu tarbhaich, ag radh, " ciod air ſon " a bhuillicheas tu t airgid air ni nach arran? " agus do ſhaothair air ni nach ſaſaich? Eiſhd gu " durachdach reumſa, agus ith an ni a 'ta maith, " agus bitheadh tlachd ag t anam ann an rea- " mhrachd. Claon do chluas agus thig chug- " amſa; cluinn, agus mairridh t anam, agus ni " miſhe coimh-cheangal ſhioruidh reut, ſheadh " ghraſa daingeann Dhaibhidh. Jer. 55. 2. 3. " Lorgaichibh an Tighearn' am ſeadh ata e ſo- " fhaghail, gairmibh air am feadh ata e am ſo- " gus. Treigeagh an droch-dhuin' a ſhlighe, a- " gus an duine mi-cheart a ſmuainte: agus pil- " leagh e chum an Tighearna, agus ni e trocair " air, agus chum ar De-inne, oir bheirr e lan- " mhaitheamhnas. Rann. 6. 7." Agus an uair nach eiſhdeadh tu, nach d' thug thu do 'n Tigh-earn' abhar bith ag gearran or-t, agus coirre do leir-ſgrioſs fhagail ag t an-toilleileachd chroſſanta ſein? " bitheagh iongantas an-mor oir-ibh a nea- " mha ſa an ni ſho, bitheagh eagal an-oilteil oir- " ibh ars' an Tighearna! oir chuirr mo ſhluagh- " 'ſa da olc ann gniomh; threig iad miſhe tob- " bar an uiſhge bheo, agus thochaill iad dhoibh-

" fein tobbar, tobbar brifhte nach cum uifhge.
" Jer. 2. 12, 13." Is minnig a thug Crioft cuirre
faor dhut, ag radh, " thigeagh an neach air
" am bheill tart: agus glacadh gach neach leifh
" an ail, uifhge na beathaidh gu faor. Foil. 22.
" 17." Ach ann diaigh gach tairgfhe, thug fhibh
abhar do Chrioft an gearran fho a dheanamh
oir-ibh; " Cho tig iad chug-amfa, chum as gu
" faigh iad beatha. Join. 5. 40." Thug e cuirre
dhut chum fleadh nan naomh' ann an rioghachd
a ghraifh: agus o nach roibh toill ag-at d'i,
ghabh thu mar leith-fgeul, nach ceaddaicheadh t
fhearrann, t eallach, agus do ghnothaiche faoghalta
dhut geill a thoirt d' a chuirre, agus mar
fho, bhrofduich thu e chum feirg', agus chuirr e
roimh-e nach blaifh thu a fhuipper gu brath. Luc.
14. 15—25. Co anoifh an coirreach, co ach thu
fein? co is priomh-abhar do d' leir-fgriofs, ach t
an-toill cheannairceach? oir roighnich thu doll am
mugha. Leig Crioft fein rifh a chuifh gu h iomlan,
Sheanr. 1. 20—33. " Glaodhaidh an eag-
" na 'mach; leigidh fhi a guth amach anns na
" fraidibh. Glaodhaidh fhi anns an ait a 's mo
" tathaich, ann am fofgla nan geata: cuirridh fhi
" a briathar ann ceill anns a chathair, ag radh.
" Cia fhadd a dhaoine fhimplidh, a ghradhaich-

" eas ſhibh ſhimplidheachd? agus a bhitheas tlachd
" ag luchd-ſannoid ann am ſochaid, agus a bheirr
" luchd-ammaideachd ſuath do 'n eolas? pillibh
" air m' achmhuſan; ſeachaibh, dortaidh mi mo
" bhriathara 'mach oir-ibh. Do bhridh gu do
" ghlaodh mi, agus gu do dhiult ſhibh, gu do ſhin
" mi amach mo lamh, agus nach d' thug aon
" duine ſa dearr. Ach chuirr ſhibh mo chomh-
" airl' uill' ann neimh-bridh agus cho b' ail leibh
" m' achmhaſan. Ni miſhe ſos gaire ſa ar don-
" nas: agus ſannoid an uair a thig ar n eagal.
" An uair a thig ar n eagal mar leir-ſgrioſs, a-
" gus a thig ar mille mar iom-ghaoith; an uair a
" thig ar ſaracha agus ar teantach oir-ibh. Ann
" ſhin gairmidh iad or-msa, ach cho ſhreagair
" mi: iarraidh iad mi gu moch, ach cho n ſhaigh
" iad mi. Do bhridh gu d' thug iad ſuath do 'n
" eolas, agus nach do roighnich iad eagal an Tigh-
" earna. Cho b' ail leo ſmidd do mo chomhairle,
" rinn iad di-meaſs air m' achmhaſan uille. Uim-
" e-ſhin ithidh iad do thorra an ſlighe ſein, agus
" lionar iad le an aiſh-inleachdaibh ſein. Oir coſ-
" graidh cuil-ſleamhnacha dhaoine ſimplidh iad,
" agus ſgrioſſaidh ſonnas luchd-ammaideachd iad.
" Ach cia b' e dh' eiſhdeas reumſa, is daingeann
" a chomhnuidh, agus ſuaimhneach o eagal an

" uile." B' iom-chuidh leam an teagasg sho a churr ann ceill dibh gu h iom-lan, do bhridh gu leig e rish lan-abhar leir-sgriosf luchd-aingidheachd. Cho sgriossar iad do bhridh nach do theagaishg Dia iad, ach do bhridh nach do ghabh iad foghlam. Cho teid iad am mugha do bhridh nach do ghairm Dia iad; ach do bhridh nach do phill iad air impidh. Is i an an-toill fein fior-abhar an dorainn.

## F E I M.

O na briatharaibh a labhradh r'ibh, foghlamaibh os-barr na nithe sho a leannas.

1. Uaidh-e sho chi shibh, nach Dia-mhasla agus ain-diadhachd amhain, Dia a choirreachagh air son leir-sgriosf dhaoin' aingidh; ach mar an ceadna, gur mio-natur' an ni do luchd-aingidheachd a chassaid sho a churr air an cruthai-fhear. Glaodhaidh iad gu gearrannach, ag radh, nach d' thug Dia gras doibh, gu bheill a bhagra borb, agus nar leigeadh Dia gu leir-sgriossar gach duine neimh-iompoichte agus mio-naomhaichte; agus is cruaidh an gnothach leo gu smachdaichir peaca diom-buan le dioghaltas bioth-bhuan; agus is caint doibh ma theid iad am mugha, nach fead iad a leassachadh:

an uair is ſhior-obbair dhoibh bith ag coſgragh an anama, agus cho chum iad an lamha o 'n leir-ſgrioſs fein air impidh Dhe no dhaoine. Saoilidh iad gur neimh-iochd-mhor an ni do Dhia an leir-ſgrioſſadh, gidheadh, 'ta iad co'-ain-iochd-mhor dhoibh fein, as gu ruidh iad gu dian chum ifrionn; giodh d' inniſh Dia dhoibh nach bheill i ach ro ghairrid uath-a, gidheadh, cho chuirr impidh, gealla, no bagra ſtadd orr-a. Chi ſhinn gur beag nach bheill iad lain-mhilte: 'ta am beatha neamh-churamach, fheol-mhor, ſhaoghalt', ag dearbhadh gu bheill iad fa chumhachd an diabhoil; 'ta fioſs againn ma thig bas orr-a roimh iompocha, nach fead an ſaoghal gu leir an teaſſairginn; agus do bhridh neimh-chint am beathaidh, is abhar eagail gach la gu tuitt iad ann an teinne na dorainn. Air an abhar ſhin 'ta ſhinn ag guidheadh, gu durachdach ag guidheadh orr-a, truadhas a ghabhail d' an anamaibh, agus gun iad fein a mhilleagh an uair ata trocair dluth dhoibh; agus cho 'n eiſhd iad r'inn. Ata ſhinn ag earrallachadh orr-a am peac' a threigſhinn, agus ruidh chum Chrioſt gun dail, agus cail-eigin do thruadhas a ghabhail diu fein; ach cho chuirr iad tiom-chroidhe no trocair ann gniomh. Gidheadh, ſaoilidh iad gur neimh-iochd-mhor an ni do Dhia am milleadh gu ſhio-

ruidh. Och a thruaghana an-toilleil peacach! cho 'n e Dia ata ain-iochd-mhor dh'ibh, ach ſhibh-ſein. Fhuair ſhibh fioſs gur eigin d'ibh pilleadh no loſgadh gu ſhioruidh, ach cho phill ſhibh. Fhuair ſhibh fioſs ma ghleidheas ſhibh peaca, gu gleidh ſhibh mallachd Dhe leiſh; gidheadh, gleidh-idh ſhibh e. Fhuair ſhibh fioſs nach bheill ſlighe chum ſonnaiſh ach ſlighe na naomhachd, gidheadh, cho bhith ſhibh naomha. Ciod eille b' ail leibh Dia a radh ribh? ciod eille b' ail leibh e a dheanamh r'a throcair? thairg e dh'ibh i, agus dhiult ſhibh i. Ata ſhibh ann an doimhne peacaidh agus ann an cuntart dorainn, agus ſhin Dia amach dh'ibh a lamh thearmainn, gidheadh, dhiult ſhibh a chuiddeacha. Ghlannagh e dh'ibh ſall peacaidh, ach is fearr leibh oir-ibh e. Is ionmhuinn leibh ar n ain-mianna, craoſs, miſhg agus macnas, agus cho treig ſhibh iad. Am b' ail leibh gu giulain-eadh Dia chum neamha ſhibh d' ar n ain-deon? no am b' ail leibh gu togagh e ſhibh-fein agus ar peaca chum neamha le cheile? is ni ſho co'-dho-dheanta re h iompocha na greine gu dorcha-das. An ſaoil ſhibh gu ſoſgailir na neamha fior-ghlan, do 'n anam neamh-ghlan mhio-naomha! cho 'n fhoſgailir gu brath, do ni neimh-ghlan air bith, Foils. 21. 27. " Oir ciod e an com-

" munn a bhitheas ag ſollas re dorchadas, no " ag Crioſt re belial? 2. Cor. 6. 14. 15." Ciod anoiſh a ni ſhibh? an glaodh ſhibh air trocair o Dhia? ciod air ſon? ghlaodh Dia r'ibh trocair a dheanamh oir-ibh-ſein, ach cho do rinn. Chi luchd teagaiſhg cup na mi-cheille, deoch mhillidh coirp agus anama, ann an laimh fir-miſhge, glaodhaidh iad riſh iochd a dheanamh air fein, agus gun an cup a churr r' a bheal; ach cuirridh e r'a bheal e, oir is toigh leiſh e, agus olaidh ſhe aſs e, giodh do rachagh ifrionn ſhios leiſh; gun leith-ſgeul air bith ach nach ſead e a leaſſachadh. Ciod e dh' fheadas neach a radh re a leithid ſhin do dhuine? teagaiſhgidh ſhinn do thruaghanaibh ain-diadhaidh, neamh-churamach, agus an-ſaoghalta, " Nach dean a leithid ſho do ghiulan an gnothach, agus nach toir e chum nam flaitheaſa " gu brath iad. Nam bitheadh beithir mhilteach " ann toir oir-ibh nach luathaicheadh ſhibh ar " ceim? ach giodh 'ta mallachd Dhe, agus an " diabhol, agus ifrionn an toir oir-ibh, cho ghluaiſh " ſhibh, ach cuirridh ſhibh mar cheiſt, ciod air " ſon a ghreaſſad? am bheill an t anam neamh- " bhaſ-mhor coi'-neamh-luach-mhor as ſho ann " ar barr'ail? O! deanaibh iochd oir-ibh fein!" ach cho toir iad ſa dearr ſhinn, agus cho

ghabh iad truadhas air bith dhiu fein. Teagaſhgidh ſhinn doibh gur ſhearbh an crioch; oir co is urra comhnaidh a ghabhail anns an teinne ſhioruidh? gidheadh, cho truagh leo iad fein. Agus an abbair na truaghana mio-narach ſhin, gu bheill Dia ni 's trocairich gu mor, na gu leir-ſgrioſs ſhe iad. An uair is iad fein a 'ta gu h an-dana, ain-iochd-mhor, ag ruidh chum leir-ſgrioſs. Giodh do rigeamaid iad ceann-ruiſhgte, agus giodh do chuirreamaid impidh orr-a air ar gluna lubta, cho 'n urra ſhinn a churr ſtadd orr-a; ach chum ifrionn is ail leo doll, gidheadh, cho chreidd iad gur i is ceann-uighe dhoibh, gus an tuitt iad int-e bonn os ceann. Giodh do ghuidheas ſhinn orr-a air ghaol an De a chruthaich agus a choimhid iad; air ghaol Chrioſt a bhaſaich air an ſon; agus air ghaol an anama bochd; truadhas a ghabhail diu fein; gun doll ni 's faidd' air an t ſlighe chum ifrionn; ach pilleadh re Crioſt, am feadh ata a lamha ſhinte d' an glacail gu failteach; toiſheachagh air beatha nuadh, am feadh ata Dorras nan graſa foſgailte; agus trocair a ghabhail anoiſh, am feadh ata trocair ſo-fhaghail: giodh do ghuidheas ſhinn ſho orr-a cho 'n atharraich ar n impidh iad. Giodh b' ionnann leinn e 's am bas, cho 'n urra ſhinn a thoirt orr-a, ſheadh, ſmuainteachadh

air an cuntart, agus ni a 's lugha gu mor na ſhin pilleagh uaidh-e. Gidheadh, is urrus leo a radh, " 'Ta duil ag-ainn gu bith Dia trocaireach." Ach an do ſmuaintich ſhibh riamh gu dubhairt e, Iſa. 27. 11. " is ſluagh gun tuigſh' air bith " iad; uim-e-ſhin cho dean an ti a chruthaich " iad trocair orr-a; agus cho taiſhbinn an ti a " dhealbh iad geann-maith dhoibh." Mur ſgeaddaich neach eille ſhibh air bith dh'ibh lom-nochta, mur beathaich e ſhibh air bith dh'ibh ocrach: ma thilgeas e ann an gainn-tir, ma bhuaileas, agus ma chloidheas e ſhibh; nach abbair ſhibh gur duine gun iochd e? gidheadh' ni ſhibh a mhile uirrid ſho oir-ibh fein, tilgidh ſhibh uai-bh ar n anama agus ar corpa gu ſhioruidh, ach cho ghearrain ſhibh ar n ain-iochd ſein gu brath. Sheadh, ach is eigin, (mar a ſhaoileas ſhibh) gur ain-iochd-mhor an Dia a dh' fhuirrich r'ibh gu trocaireach gus anoiſh, ma ſmachdaicheas e ſhibh ſa dheirre. Mur toir an Dia fior-ghlan commas do na truaghanaibh traileil ſho ſaltradh le di-meaſs air fuill a Mhic, agus mar na h iudhuighe bith ag caitheadh ſmuga ann a eadan; bith ag deanamh tailciſh air Spiorad nan graſa; fannoid air peaca, agus maga air naomhachd; bith ag deanamh tuille di-meiſh air trocair ſhlainteil, na air ſall an ain-mianna feol-

mhor; agus ann a dhiaigh ſho uille, mur teaſſairgir iad leiſh an trocair a dhiult iad, agus nach b' ail leo, cho 'n abbair iad ach ain-tighearna gun iochd re Dia fein. Ach is e ſin am breitheamh co'-thromach, a thomhaiſheas gniomhara air meidh a cheartaiſh neamh-acairaich; giodh nach cliudhaichir e ann an lathair cathair breitheamhnaiſh nan truaghana tair'eil ſhin.

Is aithne dhomh iommad gearran ſonraicht' a ni daoine neimh-iompaicht' air an Tighearna, ach cho 'n fhuirrich mi r' am freagradh gu ſonraicht', oir thilg mi bonn os ceann iad, ann mo leabhar air breitheamhnas, agus leaghadh iad e. Nam bitheadh luchd-conſpoid an t ſaoghail, co'-churamach a ſheachnadh peacaidh agus leir-ſgrioſs, as a bha iad dicheallach a ranſachagh abhar na dorainn, agus d' a leith-thilgeil mar chunnuil air Dia, chuirreagh iad an gear-chuiſh ann gniomh air modh a bu tarbhaich dhoibh fein, agus dheanagh iad ea-coir a bu lugha air an Tighearna. An uair ata Torathair co'-ghraineil re peaca ann-ainn, dioghaltas an-trom ann toir air ar n anama, agus ifrionn ag foſgladh gu h uabhaſach d'ar ſlugadh beo; ſhaoileadh neach gu bu cheiſt ſhoillear, ſhoi-fhreagraidh, co an coirreach? an e Dia, no an duine priomh-abhar ciontach na dor-

ainn fhin? is luchd breitheamhnaifh co'-chairdeil dhoibh-fein cuidd dhaoine, as gur uffa leo gearran a dheanamh, fheadh, air maitheas neimh-chrioch-naidheach lan-fhoirfidh, na air an anama mi-bheafach fein; is teomadh leo aithrifh a dhean-amh air an ceid-fhinfhireachd a dubhairt re Dia, " mheall an nathair mi agus dh'ith mi. Agus " a bhean a fhuair mi uai-t fein, thug i dhomh, " agus dh' ith mi." Mar fho dh' fhag Adhamh agus Ebhe gu cealgach coirre an ceannairc ag Dia fein. Agus mar an ceadna ars' an fliochd neimh-iompoichte, re Dia, " 'Ta an t eolas a " thug thu dhuinn neamh-fhoghainteach a thuig-" fhinn ar leafs; 'ta an toill a fhuair fhinn uai-t " neamh-fhoghainteach a roighneachadh ar fon-" naifh; 'ta na cufpoire leifh an do chuartaich thu " fhinn, ag mealladh fuirreachraifh ar n anama d' " an ionfuidh fein; agus 'ta am buaireas d' an " do cheaddaich thu ionfuidh a thoirt oir-'n, ag " toirt buaidh." Ann aon fhocall, giodh do chru-thaich Dia an duin' ann an inbhe beagan a 's ifhle na inbhe nan aingle, gidheadh, cho toillich inbh' air bith an duin' aingidh, a 's ifhle na lan-fhoirfidheachd an Uillea-chumhachdaich!

## CUNNUIL.

" Cho 'n urra ſhinn ſhinn-fein iompochadh; " cho 'n iompoichir gu brath ſhinn, mur iom- " poich Dia ſhinn; cho 'n urra ſhinn gne a dhea- " namh gun ghras De: ni bheill an togha o an " ti leiſh an ail, no o an ti a ruidheas, ach o " Dhia a ni trocair."

## FREAGRA.

'Ta da ghne throcair ag Dia, r'an taiſhbineadh; trocair an iompochaidh; agus trocair an t ſlanachaidh; agus cho toir e trocair na ſlainte chailte, ach amhain do 'n dream leiſh an ail i, agus a ruidheas d'a h ionſuidh; oir gheall e i dhoibh-'ſin, agus dhoibh-'ſin amhain. Ni trocair an iompochaidh deonach daoine mi-dheonach; agus giodh nach airridh air toill agus ar dicheall fein air gras ſho Dhe; gidheadh, 'ta ar diulta toilleil ag toiltinn nach toirir dh'ibh e. Is i ar miothoill fein ar neamh-chommas, agus cho ghabh i leith-ſgeul ar peacaidh, ach an-tromaichidh ſhi e. B' urrus d'ibh pilleadh nam b' ail leibh; agus m[a] 'ta ar toill co'-thruailte, as nach fead ni air bith

ach grafs foghainteach Dhe ar n iompochadh, is moid'. ar n abhar an gras fho iarraidh, aontachadh leifh, meadhona nan gras' a ghnathachadh do reir ar commaifh, gun an dearmad, agus gun chathachadh 'n an aghaidh. Deanaibh an ni a 's fearr a 'ta ann ar commas, agus ann fhin gearrainibh ma bitheas abhar ag-aibh, gu do dhiult Dia a ghras d'ibh.

## CUNNUIL.

" Is cofmhuil gu b' ail leat a radh fadd na
" h Uine fho, gu bheill faor-thoill ag an duine."

## FREAGRA.

Gun dragh a churr oir-ibh le confpoid dhothuigfhinn mu an t faor-thoill; toillicheadh fho fhibh, iodhon, gu bheill faor-thoill ag-aibh, no commas na nithe fhin a 's taitneach leibh a roighneachadh, agus na nithe fhin a 's mio-thaitneach leibh a dhiultadh. Mothaichidh gach duin' an commas fho ann fein. Ach gu truagh! o an-barr ar neamh-churaim is tric leinn gu gabh fhinn ar leafs ann riochd ar n aimh-leifh, agus gur miothaitneach leinn e, agus gu diult fhinn e: agus

gu gabh ſhinn ar n aimh-leaſs ann riochd ar leaſs, agus gu taittinn e r'inn, agus gu roighnich ſhinn e. Anoiſh nach feimeil an neamhchuram ſhó air ſmachd o Dhia, d' ar moſgladh; agus ma dhiultas ſhinn moſgladh gu brath, nach do thoill ſhinn gu buanaichir an ſmachd gu ſhioruidh? abraibh gu bheill namhad mio-runach agaibh, a bheirr ionſuidh mhilteach oir-ibh-fein gach uair a tharlas ſhibh air, agus a choſgras ar clann gus am bith fuill an croidh' ag ſmuidrich air faobhar a chuidd arm'! an gabh ſhibh a chaint ſho uaidh-e mar leith-ſgeul, " och cho roibh ſaor-" thoill ag-am, is e ſho mo natur; cho 'n fhead " mi maith a roighneachadh mur toir Dia gras " domh?" an gabh ſhibh a leithid ſho do leithſgeul o ſgolloig a ghoiddeas ar maoin ſhaoghalta? an cum an leith-ſgeul ſho luchd muirt agus meirle o 'n chroich? mur cum, an ſaoil ſhibh gu ſaor e ſhibhs' o dhioghaltas an Uillea-chumhachdaich air an do rinn ſhibh ſhir-cheannairc an-dana?

2. Uaidh ſho thug-aibh fa dearr na tri nithe ſhin.

1. Cia aiſh-inleachdach am buaired-fhear an diabhol.

2. Cia cealgach an ni am peaca.

3. Cia ammaideach an creatuir an duine truailte.

Is aiſh-inleachdach am buaired-fhear an dia-

bhol do rireadh, cuirridh e impidh air moran triall chum an teinne ſhioruidh gu deonach, ann aghaidh gach earrail agus comhairl' a gheibh iad d'an congbhail uaidh e. Is ni mealtach am peaca gu dimhinn, cuirridh e droidhcachd air na milte, chum ſonnas ſhioruidh a churr ann geall neimhni! is ammaideach an creatuir an duine gu dearbh, o am meallar beatha bhioth-bhuan le fhioſs, air ni ro ſhuarrach; ſheadh, agus le namhad air am bheill e lain-eolach. Shaoileadh tu gu bu ni doidheanta do dhuine glic air bith, air impidh a naimhde gu leir, ann geall beagain, e-fein a thilgeil ann an teinne, ann an uiſhge, no ann an ſlochd guail, chum a leir-ſgrioſs: gidheadh, 'ta daoine ſo-aomaidh le h impidh an diabhoil chum iad fein a thilgeil ann an ifrionn. Nam bitheagh ar ſaoghal ann ar lamhaibh fein; as gu feadadh ſhibh bith beo gus am milleadh ſhibh ſhibh-fein; cia fhadd a mhairreadh ſhibh air tallamh? ach giodh 'ta ar beatha bhioth-bhuan comh-mhor ann ar lamhaibh fein, fa Dhia, as nach millir ſhibh gu ſhioruidh, gus am mill ſhibh ſhibh-fein; gidheadh, cia tearc iad a chongbhas an lamha o an leir-ſgrioſs fein? anoiſh, cia h innleachdach an diabhol, cia truaillidh an duine, agus cia mealtach droidh'eil am peaca?

3. Tuigibh uaidh ſho mar an ceadna, nach mor an t abhar iongantaiſh ma bhacas daoin' aingidh, daoin' eill' o thriall air an t ſlighe chum nam flaitheaſa; ma 's ail leo coimh-lion neach a bhith neimh-iompoichte 's is urr' iad; ma bu mhaith leo moran a tharraing chum peacaidh agus an glaſſagh ann! am fead ſhibh duil a bhith ag-aibh gu dean iad iochd air daoin' eill' an uair nach dean iad iochd orr-a fein? an ſaoil ſhibh gu ſheaſs iad air leir-ſgrioſs dhaoin' eille, an uair nach ſheaſs iad air an leir-ſgrioſs fein? cho mheaſſa do dhaoinibh eill' iad na dhoibh-fein.

4. Fa dheoigh, foghlamaibh uaidh ſho, gur e ard-namhad an duine neimh-iompoichte e-fein; gur e dioghaltas a 's mo a nithir air anns an t ſaoghal ſho, ſhag'ail dh'a fein; gur i mor-obbair graiſh Dhe a theaſſairginn uaidh-fein; gur coir d'a ghearran, agus d'a ard-chaſſoid bith air fein, do bhridh nach bheill obbair a 's deacaire aig-e na curr ann a aghaidh fein; no namhad a 's mo aig-e, na a chroidhe ain-miannach agus an-toill aingidh, re h urnaigh a dheanamh 'n an aghaidh gu durachdach, agus re gleac ſpairn'eil a chongbhail reu gach la. Tuigibh ma b' ail leibh maith a dheanamh air daoin' eille, agus an cuiddeachadh chum neamha, gur e cruadh-chas a 's

mo a 'ta ag-aibh anns an obbair ſho, an teaſſairginn uath-a ſein, o an daill' intinn, o an antoill thruaillidh, o an ain-miannaibh do-theagaiſhg, o am buaireas braſs agus mi-riaghaileach. Dh' ainmnich mi na nithe ſhin, amhain, chum as nach cuirrinn ſgitheas oir-ibh, agus ſagaidh mi d' ar ſmuaintibh ſein iad.

Anoiſh a dhaoine, ranſaich ſhinn amach na ciontaich mhor ſhin, luchd millidh an anama, iodhon, daoine ſein, agus an an-toill aingidh; agus ciod e anoiſh a nithir reu, ach breith a thoirt orr-a do reir an dearbhaidh a 'ta ag-aibh air am mio-runn mhilteach; agus carrallachadh orr-a an aingidheachd dhorainneach ſho aidmheachadh ann an lathair an Tighearna, iad-ſein uir-iſhleachadh air a ſon, agus gun a curr ann gniomh tuille gu brath. Riſh na tri ceannaibh ſonraichte ſhin cuirridh mi beagan eille.

1. Chum impidh a churr oir-ibh.

2. D' ar n uir-iſhleachadh.

3. D' ar n aith-leaſſachadh, ma 's ionn domh duil a bhith ag-am gur urra mi ſhin a dheanamh.

1. Is aithne dhuinn uirrid do natur ro ghrasmhor an Tighearn' a 'ta toilleach maith a dheanamh agus trocair a thaiſhbineadh; as nach bheill

abhar ag-ainn a churr ann umhail gur e abhar ciontach ar dorainn, no a radh gu bheill e neimhiochd-mhor: oir is e ughdar gach maitheiſh, agus Dia tearmainn nan uille: congbhaidh e ſuas iad le h uillea-chumhachd, riaghlaichidh ſhe iad le gliocas gun mhearrachd, agus altromaidh ſhe iad le maitheas nach traogh: " 'Ta ſuile gach duil'
" air bith ag feitheamh ar, agus bheirr e bia
" dhoibh ann an am iom-chuidh, foſglaidh ſhe
" a lamh fhial, agus ſaſaichidh ſhe ciocras nan
" uille nithe beo. 'Ta e ceart ann a uille ſhligh-
" ibh, agus naomha ann a uille ghniomharaibh.
" Sal. 145. 15.—17. 'Ta e Maith mar an
" ceadna do na h uillibh; agus 'ta a chaomh-
" throcair os ceann uille ghniomhara. Sal. 155.
" 17." Uaidh ſho chi ſhibh nach e Dia ughdar peacaidh no mi-cheartaiſh.

Ach mar a bhuinneas do 'n duine, is ni ſoillear gu bheill intinn dorch, a thoill croſta, agus ain-mianna ag tilgeil a ſhonnaiſh bonn os cean; 'ta e cuimſhichte re h obbair a leir-ſgrioſs fein, le h ammaideachd agus le truaillidheachd. Nam ſaiceadh ſhibh uan marbh air an t ſlighe, co dhiu a choirricheadh ſhibh mar ughdar a mhillidh, a chaor, no an ſheannach, air bith dhoibh mar-aon ag ſheaſſamh dluth dh'a? ma chi ſhibh tigh briſhte

agus an teaghlach milte, an luaith' a fhaoileadh fhibh gur e an Riogh no am breitheamh glic agus co'-thromach, ag nach roibh feim air am maoin, a mhill iad; no am meirleach ladron? air an abhar fhin arfa Sheumus, 1. 13—15. "Na "h abradh aon neach an uair a bhuairir e, gu "bheill e buairte le Dia; oir cho 'n fheadar Dia "a bhuaireadh le h olc, ni mo a bhuaireas e aon "neach. Ach 'ta gach aon neach buairte, an "uair a thairngir agus a mheallar e le ain-mian-"naibh fein. Ann a dhiaigh fhin, an uair a gha-"bhas ain-miann toircheas, beirridh fhi peaca; "agus an uair a chriochnaichir am peaca, beir-"ridh fhe bas." Chi fhibh ann fho gur e am peaca garlach ar n ain-mianna fein, agus nach coir ainmneachadh air Dia mar gu b' e a b' Athair dh'a; agus gur e am bas iarmud ar peacaidh fein, agus an torra fhin a thilgeas e dh'ibh air bith dh' a abbaidh. Mar ata neimh anns an damhan-alla, 'ta ionmhas an uilc ann-aibh-fein, o an ginnir ar leir-fgriofs; agus o an fniomhar lionta ar dorainn. Is ni foillear gur e ar natur fein fior-abhar ar truaighe.

2. Is ni foillear gur fhibh-fein is luchd millidh d' ar n anamaibh, o 'ta fhibh co'-obbarnn a ghabhail rifh gach gne bhuaireifh, ach beag, a thair-

gir dh'ibh. Is gann ata an diabhol co'-ullamh d' ar brosdachadh chum uilc, as ata shibh-fein a thoirt eishdeachd dh'a, agus a dheanamh mar is ail leish. Ma buaireas e shibh gu mio-bharr'ailc sheachranach, geillidh shibh. Ma bhacas e dh'ibh deagh run, 'ta sho soi-dheanta. Nam fuaraicheagh e ar deagh mhianna, cho 'n e shin a 's doi-dheanta. Nam b' ail leish ar n ain-mianna grana fhaddadh, ta iad so-lasta. Nam b' ail leish ar brosdachadh gu smuain, gniomh, no giulan droch-mhunta, 'ta shibh easgaidh, cho 'n fheim shibh slatt no sporr. Nam bacagh e shibh o smuain, o ghniomh, no giulan naomha; is beag a ni shin, cho 'n fheim shibh sparrag. Cho sgrud shibh a chogar aimh-leassach, cho chuirr shibh cul rish mar a chuirreas e ann ceill e, agus cho mhuch shibh sradd an uilc a sheideas an diabhol ann-aibh: ach aomaidh shibh leish, bheirr shibh comh-dhail dh'a ann am meadhon slighe, ghabhaidh shibh a chomhairle, agus brosdachaidh shibh e d'ar buaireadh. Is urrus iasg coimh-chiocrach r'ibh a ghlacadh; iasg a ruidheas ag iarraidh loin, agus a ghlacas an dubhan lom, mur tachair bia a 's fcarr air.

3. Is ni soillear gu bheill ar leir-sgrioss uaibh-fein, o a chuirreas shibh an aghaidh gach ni agus

neach a chuiddicheas leibh, a theaſſàirgeas ſhibh, a ni maith oir-ibh, no a bhacas ar dorainn. Chuid-dicheadh Dia leibh, theaſſairgeagh e ſhibh le f hocall, ach cuirridh ſhibh ann a aghaidh, oir is ro theann leibh iartas. Naomhaicheagh e ſhibh le a Spiorad, ach cuirridh ſhibh ann a aghaidh, agus muchaidh ſhibh a chomhairle. Ma bheirr neach air bith dh'ibh achmhuſan air ſon peacaidh, bheirr ſhibh an-chaint dh'a; agus ma b' ail leiſh ar n iompochadh gu beatha naomha, agus fioſs ar cuntairt a thoirt d'ibh, bheirr ſhibh ro bheagan buidheachaiſh d'a, ag radh, " Gabhſa curam maith " do d' leaſs fein, oir cho f hreagair thu air ar " ſon-'ne." No air a chuidd a 's lugha, cuirridh ſhibh bhar ar n eadain e le buidheachas mio-chroidh'eil, ach cho phill ſhibh ar impidh. Giodh do bheirreagh luchd teagaiſhg muna diamhair mar chuiddeacha, cho tig ſhibh d' an ionſuidh; cho mhothaich ar n anama diblidh feim ac-a· fein air cuiddeacha. Nan ceaſnaicheagh iad ſhibh, 'ta ſhibh ro ſheann r'ar ceaſnachadh, giodh nach bheill ſhibh ro ſheann chum bith ain-eolach agus mio-naomha. Cia b' e ni a 's urr' iad a radh r'ibh chum ar leaſs, 'ta ſhibh coimh-f hein-ſpeiſh-eil, agus ghlic ann ar barr'ailibh fein; ſheadh, ann an doimhne ar 'n ain-eolaiſh, as nach toir

ſhibh feart air aon ni nach cord r'ar barr'ailibh mearrachdach, ach cuirridh ſhibh ann an aghaidh ar luchd teagaiſhg, mar gu bu ghlice ſhibh-fein na iad; cuirridh ſhibh ann an aghaidh gach ni a 's urr' iad a radh r'ibh, le ar n ain-eolas, ar n an-toilleileachd, ar conſpoid ammaideach, ar leith-ſgeulaibh fann, agus ar diulta mi-reaſonta; agus cho ghabh ſhibh gu failteach re maith air bith a thairgir dh'ibh.

4. Oſ-barr is ni leor-ſhoillear gur luchd fein-ſgriofs ſhibh; oir tharraing ſhibh abhar ar leir-ſgriofs, ſheadh, o an Dia uille-bheannaichte fein. Cho chord inleachd a ghliocaiſh r'ibh. Cho chord a cheartas r'ibh, ach meaſſaidh ſhibh e mar ain-iochd. Cho chord a naomhachd r'ibh, ach is ullamh leibh a ſmuainteachadh gur coſmhuil r'ibh-fein e, agus gu bheill e co'-ſhuarrach mu pheaca r'ibh-fein. Cho chord fhirinn r'ibh, ach ſaolidh ſhibh gur breagach a bhagra, ſheadh, a bhagra aird-thighearnail, no ard-ughdarach. Giodh do ſhaoileadh neach gu bheill meaſs ard-urramach ag-aibh air a mhaitheas, gidheadh, mio-ghnathaichidh ſhibh e ann an cail-eigin, a neartachadh ar peacaidh, mar gu bu leith-ſgeul peacaidh d'hibh, gu bheill Dia trocaireach, agus ſaibhir pailt ann an gras.

5. Sheadh, bheirr ſhibh leir-ſgrioſs o an Fhearſhaoraidh bheannaichte, agus bas ſhioruidh o thriath na beathaidh bioth-bhuain. Ni bheill abhar miſhnich a 's mo ag-aibh chum peac' a chùrr ann gniomh, na gu do bhaſaich Crioſt air ar ſon; mar gu rachadh cuntart baiſh ſhioruidh ſheach, agus air an abhar ſhin gur tearuinte dh'ibh peacachadh le danadas: mar gu bu traill Crioſt do 'n diabhol, agus d' ar peacaibhs', agus mar gu b' eigin d'a ſeitheamh oir-ibh am ſeadh a bheirr ſhibh obbair dh'a; agus do bhridh gur e leigh an anama, agus gu bheill commas aig-e an dream ſhin uill' a theaſſairginn gu h iom-lan a thig chum Dhe d'a thrid, ſaoilidh ſhibh gur eigin d'a a cheaddachadh dh'ibh a chuiddeacha a dhiultadh; gur eigin d'a a chungaidh-leighiſh a mhiobhuilleachadh oir-ibh; agus ſaoilidh ſhibh gur eigin d'a ar teaſſairginn giodh nach tig ſhibh chum Dhe d'a thrid; mar ſho, is e an t earbs' an-dan' a ni ſhibh aſs bas Chrioſt, a 's abhar do chuidd mhoir d' ar peaca.

Cho ſmuaintich ſhibh gu d' thainig Crioſt, a ſhaoragh a ſhluaigh o am peacaibh agus d' an naomhachadh mar ſhluagh ſonraichte dh'a ſein, agus d'an cummagh ann an naomhachd re h iomhaigh an Athair neamhaidh, agus an ceann-aird. Mat. 1,

21. Tit. 2. 14. 1 Pead. 1. 15. 16. Col. 3. 10, 11. Phil. 3. 9. 10.

6. Mar an ceadna, bheirr ſhibh ar dorainn fein o fhreaſdal agus o oibribh De. An uair a ſmuainticheas ſhibh air reimh-eolas agus ordocha ſhioruidh Dhe, is ann d'ar cruadhachadh fein ann am peaca, no a lionagh ar n anama le ſmuaintibh conſpoideach, mar gu bu choir do ordocha De ſaothair ar n aithreachaiſh agus ar giulain naoimh' a chaomhnadh, no, mar gu b' e abhar ar peacaidh, agus ar leir-ſgrioſs. Ma ſmachdaicheas e ſhibh is ard ar gearran; ma ſhoirbhicheas e leibh, is moid' a dhio-chuimhnicheas ſhibh e, agus is lughaid a ſmuainticheas ſhibh air a bheathaidh a 'ta chum teachd. Ma ſhoirbhicheas luchd-aingidheachd, dio-chuimhnichidh ſhibh a chrioch a leigeas riſh gliocas agus ceartas freaſdail De; agus is ullamh leibh a ſmuainteachadh gur comh-mhaith bith aingidh agus diadhaidh. Agus mar ſho bheirr ſhibh ar bas ſhioruidh fein o gach ni.

7. Agus bheirr ſhibh an leir-ſgrioſs ceadna o chreatuiribh agus o throcair ar De. Thug e dh'ibh a chreatuire mar chomhar a ghraidh, agus mar chungaidh chum umhlachd a thoirt d'a fein, ach gnathaichidh ſhibh iad ann aghaidh iar-

taiſh chum ar n ain-mianna feol-mhor fein a ſhaſachadh. Ithidh agus olaidh shibh chum coſg n ocraish agus ar n iotaidh, ach cho 'n ann chum gloir Dhe, agus d' ar deanamh neart-mhor ann a obbair. Mio-ghnathaichidh ſhibh ar truſcana chum ſpors. Tairngidh ar ſaibhreas ar n anama o neamh. Seididh ar n urram agus ar deagh-alla ſuas ſhibh le h uaill. Ni an neart agus an t ſlaint' a mheallas ſhibh, neamh-churamach dearmadach ſhibh mu ar crich. Sheadh, mio-ghnathaichidh ſhibh trocair dhaoin' eille, chum ar dochair fein. Ma chi ſhibh an urram agus am mor-luach, broſdaichidh ſho ar tnuth agus ar farmad. Ma chi ſhibh an ſaibhreas is ullamh leibh a ſhantachadh. Ma dhearcas ſhibh air breadhachd ſtuamadh,moſglaidh ſho ar togra neimh-gheanmnaidh. Agus is maith an ni mur droch-cord ſhealla do 'n diadhachd fein re ar radharc.

8. Iompoichidh ſhibh gu peaca, na deagh thiolacta ſhin a bhuillich Dia oir-ibh, agus meadhona ſhin nan gras' a dheaſſaich ſhe d'a eaglaiſh. Ma 'ta ceatſadh agaibh a 's luach-mhoire na ata ag daoin' eille, ſaſaidh ſhibh uallach ſein-ſpeiſheil: mur bheill ag-aibh ach tiolacta coitcheann, meaſſaidh ſhibh iad mar ghraſa ſonraichte. Meaſſaidh ſhibh eiſhdeachd ar dleaſdanaiſh mar dheagh ob-

bair a ghabhas ar leith-ſgeul, giodh nach cuirr ſhibh ar dleaſdanas ann gniomh. Iompoichir ar n urnaigh gu peaca, do bhridh gu toir shibh ſpeish do 'n ea-coir ann ar croidhibh, Sal. 66. 18. Agus do bhridh nach triall shibh o ea-coir an uair a ghairmeas shibh air ainm an Tighearna, 2. Tim. 2. 22. 'Ta ar n urnaighe graineil, do bhridh gu 'n aom shibh ar cluas o eishdeachd an reachd, Shean. 28. 9. Agus do bhridh gur deishe leibh iobhairt nan ammadan' a thoirt do Dhia, na eishdeachd agus geill a thoirt d'a ſhocall. Eccle. 5. 1. Cho cheaſnaich shibh shibh-ſein, roimh ghabhail ſuippeir an Tighearna, ach do bhridh nach dean shibh aithn' air corp an Tighearna, ithidh agus olaidh shibh breitheamhnas d'ibh-ſein. 1. Cor. 11. 28, 29.

9. Sheadh, ni shibh ſath peacaidh agus leirſgrioſs do 'n Dream rish am bith ar co'-luadar, agus d' an gniomharaibh. Ma bhitheas eagal De orr-a, is beag oir-ibh iad. Ma bhitheas iad ain-diadhaidh leannaidh shibh an ceime. Ma 'ta luchd-aingidheachd lion-mhor, ſaoilidh shibh gur tearuinte dh'ibh an leanmhuinn le danadas. Ma 'ta daoine diadhaidh annamh is moid' a ni shibh do dhi-meaſs orr-a le danadas. Ma ghluaisheas iad gu direach ſaoilidh shibh gu bheill

iad ro fhaicilleach thearuinte; ma thuitteas neach dhiu ann am buaireas ſonraichte, tuishlidh shibh air a mhuinn, agus pillidh shibh o naomhachd do bhridh gu bheill daoin' eille neamh-iom-lan ann an naomhachd: mar gu bu bharrantas laghail dh'ibh shibh-fein a churr aſs a mhuinneal do bhridh gu do chuirr daoine neamh-fhaicilleach iad fein aſs na h altaibh. Ma leigeas am ſuar-chrabhach rish e-fein, is caint d'ibh gur ionnann doibh uille, agus meaſſaidh shibh gu bheill shibh-fein coimh-ionraic rish an dream a 's ſearr dhiu. Ma gheibh an duine crabhach an tuishle a 's lugha, ma ghearras e a mhear, bheirr sho mishneach dh'ibh ar ſlugan fein a ghearradh. Ma labhras luchd teagaishg r'ibh gu ſoillear ſaor, is caint d'ibh gu do throdd iad r'ibh. Ma labhras iad r'ibh gu macanta ciuin, no gu ſuar-chainteach, an darra cuidd coidlidh shibh, no cho mho a dhruthas an teagaſg oir-ibh, na air an ſtol air an ſuidh shibh. Ma shnaigeas mearrachd do 'n eaglaish, ſluigidh shibh e gu ciocrach, agus dididh cuidd eill' an teagaſg crioſtuidh, air ſon an iomroill shin, giodh 'ta an ſoisgeul gu h iom-lan ann a aghaidh. Agus ma b' ail le luchd teagaishg ar tarraing o mhearrachd sheann air bith, ag nach bheill mar bharrantas ach gu do fhreamhaich e ſadd iom-

mad linn ann an cleachdainn dhaoine, 'ta shibh coimh-diomach an uair a chomhairlicheas iad d'ibh a leaſſachadh, agus cul a churr rish, as giodh do bhitheagh ar n anama agus ar ſonnas ann earbſadh rish, agus leannaidh shibh gu teann re sheann mhearrachd, an uair is ard a chluinnir ar glaodh gearranach ann aghaidh mearrachd nuaidh. Is tearc conſpoid a tharlas am meaſg luchd teagaishg an t ſoiſgeil, nach tarraing shibh ar bas fein uaip-e. Cho toir shibh eishdeachd, no air a chuidd a 's lugha, cho toir shibh geill, sheadh, do theagaſg fior-ghlan an fhir nach coimh-shin r'ibh ann am barr'ailibh: 'ta neach nach eishd re fear teagaishg do bhridh gu leagh e a shearmoin, agus neach eille nach eishd rish do bhridh nach leagh e i. 'Ta neach nach eishd re fear teagaishg do bhridh gu 'n abbair e urnaigh an Tighearna; agus neach eille nach eishd rish do bhridh nach abbair e i. 'Ta neach nach eishd rish an dream a ghabhas leish an eaſpuigeachd, agus neach eille nach eishd rish an dream nach gabh. Mar sho b' urrus a nochdadh dh'ibh ann iommad cas eille, gu tarraing shibh leir-ſgrioſs o gach ni a thig dluth dh'ibh; is ni coimh-shoillear gur luchd fein-ſgrioſs daoin' ain-diadhaidh, agus gu bheill an dorainn uath-a fein.

Anoifh, air fmuainteachadh dh'ibh air na nithe fhin a chualadh fhibh agus air ar flighe fein, fhaoilinn gu bu choir dh'ibh a chuimhneachadh ciod e a rinn fhibh, naire ghabhail d'e, agus bith lan-uir-ifhlicht' an uair a bheirr fhibh fa dearr e. Agus mur dean fhibh fho, dearcaibh air na firinne fho a leannas.

1. Is peaca am fein-mhille, a'ta ann aghaidh an tograidh a 's neart-mhoir a 'ta ann ar natur, iodhon, togra an fhein-thearmainn. 'Ta fpeifh natura ag gach bith mhothachail d'a leafs, d'a fonnas agus d'a foirfidheachd fein. Agus an roighnich fhibhs' ar leir-fgriofs fein? an uair a fparrar oiribh ar nabaidh a ghradhachadh mar fhibh-fein: 'ta fho ag reimh-chiallachadh gur natura dh'ibh fhibh-fein a ghradhachadh. Ach mur gradhaich fhibh ar nabaidh, ach mar a ghradhaicheas fhibh fhibh-fein, is cofmhuil nach b' olc leibh gu rachagh an fluagh gu leir am Mugha.

2. Cia mor ata fhibh ann aghaidh ar ruin agus ar togra idh fein! 'Ta fiofs ag-am nach miann leibh ar leir-fgriofs fein, fheadh, an uair a bhitheas fhibh 'g a thoiltinn; faoilidh fhibh nach bheill fhibh ach ag deanamh maith dh'ibh-fein, le bith ag fafachadh ar n ain-mianna feol-mhor. Ach mo thruaidh ni bheill fho ach mar dheoch

do 'n uifhg' fhuar ann ain-teafs fiabhraifh, a mheadaicheas an tinneas agus a ghoimh. Nam b' ail leibh folas, faibhreas agus urram, iarraibh iad fho anns an ait ann am bheill iad fo-fhaghail, agus na bithibh 'g an fhealg air an t flighe chum ifrionn.

3. Nach truagh, gu deanadh fhibh an ni fhin oir-ibh-fein, nach urra neach eille air tallamh, no ann an ifrionn a dheanamh oir-ibh! giodh do chruinnicheadh gach duin air tallamh agus diabhol ann an ifrionn a thoirt ionfuigh oir-bh, cho 'n fhead iad ar milleadh gu fhioruidh mur aontaich fhibh-fein, no a thoirt oir-ibh peacachadh mur aontaich fhibh leo. Agus an dean fhibh an ni fhin oir-ibh fein nach fead duine no diabhol a dheanamh oir-ibh? is beag oir-ibh an diabhol do bhridh gur e ar namhad a dhealbhas ar dorainn. Agus am bith fhibh ni 's meafſa na diabhla dh'ibh-fein? is i fho ar ftaidd chuntartach nan tuigeadh fhibh i; an uair a ruidheas fhibh o dhiadhachd chum peacaidh, agus a dhiultas fhibh pilleagh air iartas De, ni fhibh tuille mor ann aghaidh ar n anama fein na dh'fheadas duine no diabhol a dheanamh of-barr. Agus giodh do chuirreadh fhibh ar gear-chuifh gu leir ann gniomh a chummagh an aimh-leifh a 's mo dh'ibh-fein, cho

'n fheadadh fhibh dorainn a dhealbh' a bheirreadh barr uirr-e fho.

4. 'Ta fhibh mi-dhileas anns a ghnothach a dh'earb Dia r'ibh. Dh'earb e moran d' ar fonnas r'ibh-fein, agus am meall fhibh e ann a earbfa? fparr e oir-ibh ar croidh' a choimhead le ar n uille dhicheall; agus an e fho coimhead a ni fhibh air? Shean. 2. 23.

5. Thoirmifhg fhibh do gach aon neach eille truadhas a ghabhail d'ibh, an uair nach gabh fhibh truadhas dh'ibh-fein: ma ghlaodhas fhibh, ag iarraidh trocair o Dhia ann an la ar n amhghair; ciod e rifh am fead fhibh duil a bhith ag-aibh, ach gu 'n iommain e uaidh-e fhibh, ag radh, " cho ghabhadh fhibh truadhas d'ibh fein: agus " co a tharraing an leir-fgriofs fho oir-ibh, ach ar " n an-toille aingidh fein?" agus ma chi ar brathaire fhibh ann an dorainn fhioruidh, an truagh leo fhibh, agus gur fhibh-fein luchd millidh ar n anama, agus cho ghabhadh fhibh comhairl' ar leafs?

6. Is abhar fhior-chloidh d'ar n anamaibh ann an ifrionn, bith ag fmuainteachadh, gu d'iommain fhibh fhibh-fein gu deonach chum ionnad fhin na dorainn. Och, nach cradh-croidhe leibh gu brath bith ag cuimhneachadh, gur e fho ar deanadas

fein? gu d' fhuair fhibh fiofs an leir-fgriofs fho roimh laimh, a rifh agus a rifh, ach nach do fheachainn fhibh e: gu do pheacaich fhibh gu toilleil, agus gu do phill fhibh gu deonach o Dhia: gu roibh uin agus aimfhir ag-aibh mar a bha ag daoin' eille, ach gu do mhio-ghnathaich fhibh iad: bha luchd-munaidh ag-aibh, mar a bha ag daoin' eille, ach dhiult fhibh an teagafg: bha efhempleire naomha ag-aibh, ach cho do ghluaifh fhibh d'an reir, thairgeadh dh'ibh Crioft, gras agus gloir, mar a thairgeadh do chach iad, ach thug fhibh tuille fpeifh d'ar n ain-miannaibh feolmhor, na a thug fhibh dhoibh! chuirreadh luach ann ar lamhaibh, ach cho roibh croidhe ann-aibh d'a bhuilleachadh. Shean. 17. 16. Nach fhiorchloidh d'ar n anamaibh fmuainteachadh air an ammaideachd fho? och, nach bheill ar fuile fofgailte, a leirfinn gu do rinn fhibh ea-coir air ar n anama gu deonach! och nach do thuig fhibh ni 's fearr briathara fho Dhe! Shean. 8. 33—36.
" Eifhd re teagafg bith glic agus na diult e. Is
" beannuicht' an neach a dh'eifhdeas reumfa, ag
" fairre gach la ag mo gheata, ag feitheanh ag
" urfanna mo dhoirfhe. Oir cia b' e neach a
" gheibh mifhe gheibh e beatha, agus gheibh e
" deagh ghean o 'n Tighearna. Ach an ti a

" pheacaicheas ann m' aghaidhs' ni e ea-coir air
" anam fein: an dream a bheirr fuath dhomh,
" gradhaichidh ſhiad bas."

Air teachd dhomh anoiſh chum co'-dhuna na h oibre ſho, is doillich le m' anam deallachadh r'ibh, air eagal ann diaigh mo ſhaothair, gu meall ar n ain-mianna feol-mhor ſhibh, gu cuirr agus gu gleidh an diabhol agus an ſaoghal ſhibh, ann an ſuaimhneas an neamh-churaim gus am moſ-gail ſhibh ann an ifrionn. O ro mhead mo churaim d' ar n anamaibh, is eagal leam ſho, mar is aithne dhomh gu bheill ſhibh ſo-lubaidh gu h aimh-leaſs: gidheadh, ſeadaidh mi a radh leiſh an fhaidh Jeremiah 17. 16. " 'Ta fioſs " ag-ats' a Thighearna, nach do mhiannaich mi " la na truaighe." Cho do mhiannaich mi le Sheumus agus le Join, gu tigeadh teinne o neamh a leir-ſgrioſſadh na h aittim ſhin a dhiult gabhail re h Joſa Crioſt, Luc. 9. 54. Ach ſhaothairich mi fadd na h uine ſho a ghabhail roimh an tein-ne ſhioruidh ſhin: agus is doillich leam gu roibh feim ag-aibh air mo ſhaothair! is truagh nach roibh ſhibh coi'-neimh-fheimeil air mo ſhaothair-'s' ann am barr'ail Dhe agus dheagh dhaoin', as a bha ſhibh ann ar barr'ailibh fein! a chairde caomh! is co'-doillich leam gu luidheadh ſhibh

ann an dorainn an teinne ſhioruidh, agus gu crannar dorras nan neamha oir-ibh gu brath, as ma 's urra mi gabhail roimh-e, gu cuirr mi a cheiſht ſho oir-ibh aon uair eille, " ciod e a-" noiſh ata air ar n airre? am pill no am ba-" ſaich ſhibh?" amhaircim oir-ibh mar dh' amhairceas leigh air duin' ea-ſlan ann an tinneas cuntartach, ag radh, " giodh 'ta thu ann an ga-" bha comh-mhor, nan gabhadh tu ach a chun-" gaidh-leighiſh ſho, agus nan diultadh tu ach " na nithe milteach ſho, chuirrinn m' anam ann " an ait t anama, ach mur gabh thu mo cho-" mhairl', is duine marbh thu." Ciod e ar bar-r'ail air a leithid ſho do dhuine, mur fead a leigh no a chairde gu leir, impidh a churr air aon chungaidh-leighiſh a ghabhail d'a theaſſairginn fein, no beagan do nithibh neimheil milteach a ſheachnadh? ſhin an ſtaidd ann am bheill ſhibh. Ach cia mor air bith an cuntart ann am bheill ſhibh do bhridh ar peacaidh, pillibh ach anoiſh re Crioſt, agus gabhaibh a leigheas, agus mairridh ar n anama beo gu ſonna. Sgeathaibh am peaca baſ-mhor amach le h aithreachas, agus na pillibh tuille riſh an ſgeathraich mhiltich, ach re leaſs ar n anama, agus bithidh ſhibh gu maith. Ach nam bitheagh ar gnothach-ainn re ar corpaibh, bhith-

eadh cuidd fhiofs ag-ainn ciod e a dheanamaid r'ibh. Giodh nach aontaicheadh fhibh, chongbhamaid no cheanglamaid fhibh, agus dhortamaid an ioc-fhlainte fhiofs ar flugana, chongbhamaid nithe do-channach uai-'bh. Ach cho bhuinnir re ar n anamaibh air an doidh fho; cho 'n fhead shinn ar n iompochadh ann aghaidh ar toille. Cho ghiulainir luchd-cuthaich chum neamha fa chuibh-reach. Feadar ar milleagh ann aghaidh ar toille, oir pheacaich shibh le ar toill, ach cho 'n fhea-dar ar teaffairginn ann aghaidh ar toille. B' iom-chuidh leish an Dia uille-ghlic, cuid mhor do shonnas agus do leir-fgriofs dhaoin' a churr fa roghainn an toille fein: chum as nach teid neach air bith chum neamha, ach an neach a roigh-nich an t flighe chum neamha, agus nach teid neach air bith chum ifrionn, ach neach d' an eigin a radh, " fhuair mi mo roghainn; thug " mo thoill fein ann sho mi." Nam feadainn a thoirt oir-ibh bith lan-toilleach le run shocrach anama, bhitheagh an obbair tuille 's leith-dhean-ta. Ach mo thruaidh, an eigin duinne ar daimh a chall, agus dhoibhfin an Dia, an fonnas, agus an anama a chall, afs eagmhuish sho? ach nar leigeadh Dia! is mor an t iongantas leam, gu bheill daoine co'-ain-iochd-mhor, agus air coimh-

beag mothachaidh anns na gnothaichibh a 's mo, an uair ata iad coi'-deigh-mheineach, shuairc, agus chompant' anns na ghnothaichibh a 's lugha. Mar mo bharr'ail, 'ta gach coimhearſnach a 'ta ag-am coimh-sheirceil domh, as nan iarrainn co'-ſta reaſonta dhomh fein o gach neach ſa leith dhiu, gu deonaicheagh iad e; gidheadh, an uair a thig mi dh' iarraidh orr-a an gnothach a 's ſearr air bith a dheanamh dhoibh fein, 'ta moran diu nach toir dhomh ach eishdeachd fhoidh-idneach. Ni bheill fioſs ag-am an ſaoil no nach ſaoil an ſluagh, gu bheill fear teagaishg do rireadh ag labhairt o 'n chrannaig do reir eolaish: gidheadh, shaoilinn gur tearc coimhearſnach ata ag-am, nan ſuighinn leish gu caidreach, ag insheadh dh'a ciod e a chonnairc, no ciod e a rinn mi, no ciod e is aithne dhomh anns an t ſaoghal, nach creidmhadh agus nach tugadh ſa dearr mo sheanchas: ach an uair a dhearbhas mi dhoibh o fhocall an De nach breagaichir, ciod e a chi iad fein anns an t ſaoghal a 'ta re teachd, taishbinidh iad le an giulan, an darra cuidd nach creidd, no nach toir iad ſa dearr mo theagaſg. Ma tharlas mi air neach air bith dhiu air an t ſlighe, agus ma dh'insheas mi dh' a shud ſlochd guail, no sho beo-ghainneamh, no shin luchd

millidh ann an leabb' fhollaicht' ag feitheamh or-t; is urrus domh impidh a churr air doll taobh eille. Ach an uair dh' insheas mi dhoibh gu bheill an diabhol ann an leabb' fhollaicht' ag feitheamh an leir-fgriofs, gu bheill am peaca milteach dhoibh, agus nach fuail bith ag fugradh re h ifrionn, triallaidh iad air an aghaidh mar nach cluinneagh iad fmidd. Gu fior a choimh-earfnacha, 'ta mi co'-durachdach r'ibh o 'n chrannaig, as ata mi ann an co'-luadar cairdeil; agus ma bheirr fhibh fa dearr mi gu brath, guidhim oir-ibh thugaibh ann fho fa dearr mi. Shaoilinn nach bheill neach ag-aibh uille, nam bitheadh m' anam fa a raidh, nach bitheadh toilleach a theaffairginn, giodh nach fead mi a ghealtainn gu treigeagh e a pheaca air mo fhon. Innifh dhomh a mhifhg-fhir, am bheill thu co'-ain-iochd-mhor dhomhs' a labhras reut, as nach leigeadh tu fheach cup no dha dighe, nan faoileadh tu gu teaffairgeadh fhin m' anam o ifrionn? am b' fhearr leat gu loifhginn ann an fhin gu fhioruidh, na gu bitheadh tu fein neimh-mhifhgeach mar dhaoin' eille? ma b' fhearr leat fhin, nach eigin domh a radh, gur Torathair gun iochd thu, agus nach duine? nan tiginn ocrach no lom-nochta dh'ion-fuidh do dhorraifh, nach deallaicheadh tu re tuille

na cup dighe chum mo theaſſairginn? is cinteach leam gu deallaicheadh: nam bu tearmann do m' anam e. 'Ta fioſs ag-am gu cuirreadh cuidd ag-aibh ſhibh-fein ann an cuntart air mo ſhon. Agus nach gabh ſhibh oſ-laimh, air m' impidh, deallachadh re ar n ain-miannaibh feol-mhor air ſgath ar ſonnaiſh fein? an diultadh tu cead cup dighe, a dhuine, a theaſſairginn m' anamas', nam bitheagh a thearmann ann earbſa re d' ghean-nachd? agus nach dean thu ſhin a theaſſairginn t anama fein? creiddibh mi a dhaoine, guidhim oir-ibh ann diugh co'-durachdach ar n anama fein a theaſſairginn, as a ghuidhinn uai-'bh tearmann domh fein, nam feiminn doll mar dheirceach dh'ionſuigh ar dorſa d'a iarraidh. Agus air an abhar ſho nan eiſhdeadh ſhibh reum ann ſhin, eiſhdibh anoiſh reum. Nam bu truagh leibh miſh' ann an amhghar, guidhim oir-ibh gabhaibh truadhas anoiſh d'ibh fein. Guidhim oir-ibh a riſh, maſ air mo gluna lubta, eiſhdibh re ar Fear-ſaoraidh, agus pillibh air impidh-'ſin, chum as gu bith ſhibh beo. Shibhs' uill' a bha ſa ain-eolas, ſa neamh-churam, agus ſa an-danadas gus an diugh; ſhibhs' uill' a bha bait' ann an ro-churam ſaoghalta, agus nach do chuimhnich Dia, no gloir ſhioruidh: ſhibhs' uill' a 'ta ſa thraillcileachd d'

ar n ain-miannaibh ſeol-mhor, do bhia, do dheoch agus do ſhugra neimh-gheanmnaidh: agus ſhibhs' uille do nach aithne riachdanachd na naomhachd, agus nach roibh eolach riamh air obbair naomhachaidh an ſpioraid ann ar n anamaibh, agus nach do ghabh re ar Fear-ſaoraidh beannaichte le creiddeimh beo, le h iongantas, buidheachas, agus mothacha d'a ghradh, agus nach do mhothaich riamh ſpeiſh a 's mo, no gradh a 's croidheile do Dhia agus do neamh, na a bha ann-aibh d' ar ſuaimhneas feol-mhor, agus do nithibh talmhuidh: guidhim oir-ibh gu durachdach, cho 'n ann amhain air mo ſgath-'ſa, no air ſgath ar n anama fein, ach air ſgath an Tighearna, na triallaibh aon la tuille ann ar cead ſlighe; ach amhaircibh air gach leith, agus glaodhaibh re Dia, ag iarraidh graiſh an iompochaidh, chum as gu nuadh-chruthaichir, agus gu teaſſairgir ſhibh o na plaighibh a 'ta dluth dh'ibh, agus d' am bheill ſhibh buailteach. Agus ma ni ſhibh gne gu brath air mo ſhon, deonaichibh an ath-chuinge ſho, pillibh o ar droch ſhlighibh, agus mairribh beo; diultaibh dhomh aon ni a dh'iarras mi gu brath dhomh fein, ma dheonaicheas ſhibh ach ſho dhomh. Agus ma dhiultas ſhibh ſho dhomh, is comma leam aon ni eill' a dh'fheadas ſhibh a dheonachadh. Sheadh,

Dd 2

ma 's ail leibh aon ni a dheanamh gu brath air iartas an Tighearn' a chruthaich agus a ſhaor ſhibh, na diultaibh ſho dh'a: oir ma dhiultas, is comma leiſh ciod eille dh' fheadas ſhibh a dheonachadh dh'a. Ma 's ail leibh gu freagair e ar n urnaighe gu brath, gu deonaich e ar n iartas, agus gu toir e tearmann d'ibh ann uair baiſh, ann la breitheamhnaiſh, no ann amhghar air bith; na duiltaibh dh' a an ath-chuinge ſho anoiſh ann an la ar ſocair. O! creiddibh mi a dhaoine. Cho 'n fhaic ſhibh bas agus breith-eamhnas, neamh agus ifrionn, le ar ſuilibh corpora an uair a bhitheas iad fadd uai-'bh, air an doigh air am faic ſhibh iad dluth dh'ibh. Ann ſhin cluinnidh ſhibh leithid na teachdaireachd a chuirr miſh' ann ceill d'ibh, le tuille moſglaidh agus fuirreachraiſh anama.

Sheadh, giodh nach bheill barr'ail comh-mhaith ag-am air gach neach, 'ta duil ag-am gur i run cuidd ag-aibh pilleagh anoiſh agus bith beo: agus gu bheill ſhibh ullamh a churr na ceiſht ſhin, a chuirr na h Judhuighe air Peadar, (an uair a bhiorragh an intinne,) ag radh, Gniomh. 2. 37. "Fhea-" ra agus a bhrathaire ciod e a ni ſhinn? Ci" an doigh air an lain-iompoichir ſhinn? 'Ta" ſhinn toilleach bith umhal do Dhia, nam b'

" aithne dhuinn ar dleaſdanas. Nar leigeadh Dia
" gu diult ſhinn iompochadh, agus gu roighnich
" ſhinn leir-ſgrioſs, mar a rinn ſhinn gus a-
" noiſh."

Ma 's i ſho run, agus ma 's iad ſhin ſmuainte ar n anama, ſeadar a radh r'ibh mar a dubhairt Dia re ſluagh a thug deagh ghealla dh'a, Deut. 5. 28. 29. " Is maith a labhair iad gach focall " a chuirr iad ann ceill; O! gun a leithid ſhin do " chroidh' ant-a, as gu bitheadh m' eagal orr-a, " agus gu coimhideagh iad m' aitheanta gu " brath:" is ſar-mhaith ar run-'ſa, agus O! gun chroidh' ann-aibh d'a curr ann gniomh! agus an duil gu tachair ſhin, is croidheil a ſheolas mi dh'ibh ciod e a ni ſhibh; agus ſhin gu h aith-ghearr, chum as gur uſſa dh'ibh a chuimhneach-adh r'a churr ann gniomh.

## SHEOLA I.

Ma b' ail leibh bith iompoichte agus teaſſairg-te, gnathaichibh dicheall ſpairneil, a thuigſhinn ſeim agus fior-natur an iompochaidh, ciod air ſon, co uaidh-e, co dh' ionſuigh, agus co leiſh' is eigin d'ibh iompochadh.

Tuigibh ciod i an ſtaidd bhronach ann am bheill ſhibh, gu h uair ar n iompochaidh, chum as gu faic ſhibh nach ſtaidd i ann an tearainte dh'ibh comhnaidh a ghabhail. 'Ta ſhibh fa chionta gach peacaidh a chuirr ſhibh riamh ann gniomh; fa fheirg Dhe, agus fa mhallachd an lagha; is trailleacha cuibhrichte do 'n diabhol ſhibh, 'ta ſhibh ſaothaireach ann a obbair gach la, ann aghaidh an Tighearn', ann aghaidh ar leaſs fein, agus maith dhaoin' eille: 'ta ſhibh gu ſpiorad'ail marbh agus granna, air bith dh'ibh gun bheatha, gun natur agus gun dreach naomha na diadhachd. 'Ta ſhibh neimh-iom-chüidh air obbair naomha, cho dean ſhibh gne a 'ta fior-thaitneach le Dia. 'Ta ſhibh gun ghealla gun chint ag-aibh air tearmann uaidh-e, mur pill ſhibh. Ta ſhibh ſhiorbhuailteach d'a cheartas, gun fhioſs ag-aibh c'uin a ſpionar chum ifrionn ſhibh, ach ta lain-chint ag-aibh gu teidd ſhibh am mugha, ma bhaſaicheas ſhibh anns an ſtaidd ſhin: agus cho ghabh ach iompocha roimh an chuntart ann am bheill ſhibh. Cho dean ſuairceas, leaſſacha, no dicheall a 's lugha na lain-iompocha tearaint' ar n anama gu brath. Cuimhnichibh ciod i is ciall do 'n truaidh mhio-natura ſho, agus mar an ceadn' am feim a 'ta ag-aibh ar iompocha.

Agus ann ſhin is eigin gu tuig ſhibh ciall an iompochaidh: is ciall d'a, nuadh-chroidhe, nuadh-run agus nuadh-cho'-luadar naomha.

## CHEIST I.

Ciod air ſon is eigin duinn iompochadh?

## FREGRA.

Chum gach crioch dhiu ſho a leannas, agus air am fead ſhibh righeachd.

1. Air iompochadh dh'ibh, is beo-bhloidhe do chorp Chrioſt ſhibh gu neimh-mheadhonach, bithidh ſheilbh ag-aibh ann, ath-nuadhaichir ſhibh do reir iomhaigh Dhe, eidichir ſhibh le a ghraſaibh uille, beodhaichir ſhibh le beathaidh nuaidh neamhaidh, teaſſairgir ſhibh o ain-tighearnas an diabhoil agus a pheacaidh, ſaorar ſhibh o mhallachd an lagha, gheibh ſhibh maitheamhnas ann an uille pheacaibh ar beathaidh, gabhaidh Dia r'ibh mar a Chlann, bheirr e commas d'ibh ar n Athair a radh riſh le danadas, agus doll d'a ionſuidh le h urnaigh ann aimſhir teinn agus riachdanaiſh, agus gabhaidh e r'ibh mar a gheall e; gheibh ſhibh an Spiorad naomh' a gha-

bhail comhnuidh ann-aibh, d' ar naomhachadh agus d' ar ſheoladh: gheibh ſhibh comh-pairt ann am brathaireachas, co'-chommunn agus urnaigh nan naomha: nithir iom-chuidh air obbair De ſhibh; ſaorar ſhibh o ain-tighearnas peacaidh; bithidh ſhibh mar bheannacha ſeim'eil do 'n ionnad ann am bith ar comhnuidh, agus gheibh ſhibh gealla na beathaidh ſho, agus na beathaidh a 'ta chum teachd, Cho bhith dith nithe air bith oiribh a 'ta do rireadh maith dh'ibh, agus gheibh shibh neart a ghiulan ar n amhghara ſeim'eil; blaishidh shibh cail eigin do cho'-chommunn De anns an Spiorad; gu ſonraicht' anns gach ordo naomha, ann am bheill Dia ag deaſſachadh cuirrim shlainteil d' ar n anamaibh; is shibh oighreacha neamh' am ſeadh a bitheas ſhibh air tallamh; gheibh shibh reimh-shealla do 'n ghloir shioruidh le ſuil creiddeimh, agus mar sho bithidh shibh beo, agus gheibh shibh bas ann an shith: agus cho bhith shibh gu brath co'-uir-ishiol bhochd, as nach bith ar ſonnas ni 's an-mo gu mor na ar truaighe.

Cia luach-mhor gach beannacha dhiu shin, nach ainmnich mi ach gu h aith-ghcarr, agus a 'ta re am ſaghail anns a bheathaidh sho ſein.

2. Agus ann an am baish theid ar n anama dh'ionſuidh Chrioſt, agus ann an la breitheamhnaiſh, firionnaichir, agus gloraichir ar n anama agus ar corpa, agus cuirrir ann ſheilbh iad ann an gairdeachas ar Tighearna: agus nithir ſuas ar ſonnas leiſh na ſolaſaibh ſonraichte ſho.

1. Nithir coi'-lionta ſhibh: nithir neamhbhaſ-mhor ar corpa baſ-mhor, agus cuirridh ar truaillidheachd uirr-e neamh-thruaillidheachd; cho bhith ſhibh ocrach no iot-mhor, ſgith no ea-ſlan tuille: cho bhith abhar eagail ag-aibh roimh naire, roimh dholas, roimh bhas no roimh ifrionn. lan-ſhaorar ar n anama o pheaca, agus lan-ulmhaichir ſhibh a ghabhail eolaiſh air Dia, agus a thoirt graidh agus cliu dh'a.

2. Is obbair dh'ibh dearcagh air gloir an Fhir ſhaoraidh, ann an co'-chuiddeachd neamhaidh nan naomha: agus ſhealla a ghabhail do ghloir an De uille-bheannaichte; ard-chuſpair ar graidh a dheanamh dh' eſin a ghradhaich ſhibh; agus a chliudhachadh gu ſhioruidh.

3. Meadaichidh ar gloir, gloir Jeruſalem nuaidh, cathair an De bhith-bheo, agus is mo ſho dh'ibh na ſolas aonranach.

4. Gloraichir am Fear-ſaoraidh ann ar gloir-'ſe, cliudhaichir a mhorachd leibh gu ſhioruidh, agus

is taitneach leish shibh, oir is shibh saothair anama: agus is mo dh'ibh sho na ar gloracha fein.

5. Agus gloraichir ann ar gloir-'se morachd shioruidh an De bhith-bheo: mar a chliudhaichir a mhorachd leibh, mara cho'-partaicheas e a ghloir agus a mhaitheas r'ibh, agus mar is taitneach leish shibh, agus coi'-liontachd oibre ghlormhoir fein ann an gloir Jerusalem nuaidh, agus ann an gloir a Mhic shioruidh.

Is cinteach gu fead an deirceach a 's aimbeartaich ann ar measg, sho uill' a shealbhachadh gu shioruidh.

2. Chi shibh ciod air son is eigin d'ibh iompochadh: agus anoish, is eigin d'ibh a thuigshinn co uaidh' is eigin d'ibh iompochadh: agus ann aon fhocall, is eigin d'ibh iompochadh o ar feinspeish fheol-mhoir, crioch an t sluaigh neimhiompoicht' uille. Is eigin d'ibh iompochadh o ain-miannaibh feol-mhor, leish an ail gu toillichcadh shibh iad fein roimh Dhia, na h ain-mianna shin, a 'ta 'g ar mealladh chum sho a dheanamh. Is eigin d'ibh iompochadh o 'n diabhol, agus o 'n t saoghal, am bia leish am meall an t iasgair cealgach shin ar n anama. Agus mar sho is eigin d'ibh iompochadh o gach peaca toillc a 's aithne dh'ibh.

3. Is eigin d'ibh a thuigſhinn co dh'ionſuidh is coir dh'ibh iompochadh, iodhon dh' ionſuidh Dhe mar ar crioch; dh' ionſuidh Chrioſt, mar an t ſlighe chum an Athar; dh' ionſuidh naomhachd mar an t ſligh' a dh' ordoich Crioſt; agus mar ſho dh' ionſuidh feim uille mheadhona nan gras' a thairg an Tighearna dh'ibh mar chuiddeacha.

4. Fa dheoidh, is eigin d'ibh a thuigſhinn co leiſh is coir dh'ibh iompochadh. Iodhon le Crioſt, an t aon Fhear-ſaoraidh, agus an t aon Fhear eadar-ghuidhe; agus leiſh an Spiorad fhior-ghlan, am Fear-naomhachaidh; agus leiſh an fhocall mar inneal iompochaidh an Spioraid; agus le creid-deimh agus aith-reachas mar na meadhona agus na dleaſdanaſa ion-choimh-liont' air ar taoibh-'ſe. 'Ta ſho uille riachdanach.

## SHEOLA II.

Ma 's ail leibh iompocha agus bith tearuinte, ſmuaintichibh gu durachdach ann an uaigneas; oir millidh neamh-churam an ſaoghal. Rachaibh gu tric air uaigneas agus ſmuaintichibh ann ſhin air a chrich chum an do rinneadh ſhibh; air ar beathaidh a chaith ſhibh, air an aimſhir a chaill ſhibh, agus air a pheac' a chuirr ſhibh ann gniomh:

ſmuaintichibh air gradh, fullangas agus iom-laſn-eachd Chrioſt; air a chuntart d' am bheill ſhibh buailteach; air dluthas baiſh agus breitheamhnaiſh d'ibh; agus air mor-luach chinteach an t ſolaiſh neamhaidh! ſmuaintichibh air uabhas cinteach, agus air dorainn bhioth-bhuan ifrionn, agus air an ſhioruidheachd ſhin mar-aon; ſmuaintichibh air riachdanas an iompochaidh, agus naomhachd beathaidh; maothaichibh ar n anama le ſmuaintibh mar iad ſhin.

## SHEOLA III.

Ma 's ail leibh iompocha agus bith tearuinte, feithibh air focall De, meadhon gnathaicht' an iompochaidh. Leaghaibh no eiſhdibh na ſcrioptura naomha, agus ſgriobha diadhaidh eill' a chuirreas r'ibh an ſcrioptur gu tric; agus feithibh air ſhearmonacha follaſach an ſhocaill. Mar a ſhoilſhicheas Dia an ſaoghal leiſh a ghrein, agus cho 'n ann leiſh fein amhain: mar ſhin iompoichidh agus teaſſairgidh Dia an ſluagh le a luchd teagaiſhg, oir is iad ſollas an t ſaoghail. Gniomh. 26. 17, 18. Mat. 5. 14. An uair dh' uiriſhlich e Pol gu miorbhailleach, chuirr e Ananias d' a ionſuidh. Gniomh. 9. 10. Agus an uair

a chuirr e aingel dh' ionſuidh Chorneliuſh, dh'iarragh air fioſs a churr air Peadar, a dh' inſheadh dh'a ciod e bu choir dh'a a chreidſhinn agus a dheanamh.

## SHEOLA IV.

Cleachdaibh dh'ibh-fein doll dh' ionſuidh Dhe le h urnaigh dhurachdaich gu tric. Aidmhichibh agus caoidhibh ar beatha a chaidh ſheach, agus iarraibh gras d' ar ſoilſheachadh agus d' ar n iompochadh. Guidhibh maitheamhnas gach peacaidh a chaidh ſheach, agus gu toir Dia a Spiorad d'ibh, dh' atharrachadh ar croidh' agus ar giulain, agus d'ar ſduireagh air a ſhlighe fein, agus d' ar teaſſairginn o bhuaireas. Agus ſaothairichibh ann an obbair an Tighearna gach la gun ſgitheas.

## SHEOLA V.

Sguirribh air ball do gach peaca toill' a 's aithne dh'ibh, ſtaddaibh agus na triallaibh anns an t ſlighe ſhin tuille; na bitheadh miſhg oir-ibh tuille, ach ſhcachnaibh ſath agus ionnad na micheille. Na mallaichibh, na mionnaichibh, agus na cainibh tuille. Tilgibh uai-'bh le grain ar n

ain-mianna agus ar ſolas peacach: agus ma rinn ſhibh ea-coir ar neach, thugaibh coi'-leaſ-ſacha dh'a, mar a thug Zacheus. Ma chuirreas ſhibh ar ſhenn-pheaca ann gniomh a riſh, an ionn d'ibh duil a bhith ag-aibh re beannacha Dhe air meadhona ar n iompochaidh?

## SHEOLA VI.

Ma bha droch-cuiddeachd ag-aibh roimh-e ſho, atharraichibh iad air ball, ma dh' fheadas ſhibh. Cho 'n ann le cul a churr re ar daimh dhileas, ach re ar companachaibh peacach agus neimh-fheimeil, agus ceangailibh ſhibh-fein re luchd ea-gail an Tighearna, agus iarraibh eolas uath-a air an t ſlighe chum neamha

## SHEOLA, VII.

Thugaibh ſuas ſhibh-fein do 'n Tighearn' Joſa, leigh ar n anama, chum as gu glan e ſhibh le fhuill, gu naomhaich e ſhibh le a Spiorad, le fhocall, agus le a luchd teagaiſhg, meadhona iom-pochaidh an Spioraid. Is e Crioſt an t ſlighe an fhirinn agus a bheatha; agus ni bheill ſlighe re doll chum an Athar ach trid Chrioſt. Join.

14. 1· Ni mo ata ainm eille ſa neamh, o an ſruth ioc-ſhlainte mhiorbhailleach. Gniomh. 4. 12. Air an abhar ſhin gabhaibh eolas air a phearſa agus air a natur, tuigibh ciod e a rinn, a dh' fhuilling, agus a ni e air ar ſon; agus ſmuaintichibh cia mar a bhitheas e lain-diongmhalt' a riarachadh ar n uill' uir-easbhuidh.

## SHEOLA VIII.

Ma 's ail leibh do rireadh pilleadh agus bith beo, deanaibh ſho air ball agus gun dail. Mur ail leibh pilleagh anoiſh, cho 'n ail leibh pilleadh gu brath. Cuimhnichibh gu bheill ſhibh fadd na h uine ſho ann ar fuill fein; ſa chionta nam milte peaca, agus ſa fheirg Dhe air an ſon; gu bheill ſhibh ann ar ſheaſſamh air bruach iſronn, agus gun ach ceim eidir ſhibh agus bas. Agus am fead ach duine gun cheill bith ſuaimhneach anns a chuntart ſho? air an abhar shin, moſglaibh, moſglaibh gu gradd, agus teithibh le ar n anamaibh; mar a theitheadh shibh o thigh a ghabhadh teinne os ar ceann'. Och! nam bu lear dh'ibh an shior-chuntart ann am bheill shibh, an call do-labhairt ſa am bheill shibh gach la, agus cia ſonna tearuinte dh' fheadadh shibh bith, nan

iompoicheadh shibh, nam bu lear dh'ibh sho, cho sheaſſadh shibh diamhain, ach philleadh shibh air ball. 'Ta moran ag doll am mearrachd nach pill gun dail agus gu deonach, an uair a leigir rish doibh gur eigin dhoibh iompochadh no doll am mugha. 'Ta ar beatha neimh-chinteach gearr; agus ciod i an ſtaidd ann am bith shibh ma bhaſaicheas shibh gun lain-iompocha! dh' fhuirrich shibh an-fhadd cheanna; bha shibh ro fhadd ag deanamh ca-coir air Dia, faſaidh am peaca neart-mhor, agus freamhaichidh e gu teann, mur ſpion shibh aſs a bhun e gun dail. Faſaidh ar n iompocha ni 's cruaidhe agus ni 's cuntartaiche, ma chuirreas shibh dail ann; 'ta moran agaibh cheanna r' a dheanamh, agus air an abhar shin na cuirribh dail anns an obbair uille, gu deirre ar n aimshir, air eagal gu treig Dia shibh, agus gu toir e ſuas dh'ibh-fein shibh, agus ma tharlas sho theid shibh am mugha gu shioruidh.

## SHEOLA IX.

Ma 's ail leibh pilleadh re beathaidh gu brath, pillibh air ball agus gu h iomlan deonach. Na tairgibh an coi'-cheangal sho a dheanamh re Crioſt, iodhon gu roinn shibh ar n anama eidir

e-fein agus an ſaoghal, gu treig shibh cuidd d' ar peacaibh air iartaſ-'ſa; gu gleidh ſhibh cuidd eille dhiu; agus gu cuirr ſhibh uai-'bh uirrid as a cheaddaicheas ar n ain-mianna dh'ibh a ſheachnadh. Is fein-mhealtoireachd ſho: oir is eigin d'ibh gu croidheil deonach cul a churr riſh gach ni a 'ta ag-aibh, no cho deiſciple do Chrioſt ſhibh, Luc. 14. 26. 33. Mur gabh ſhibh Dia agus ſonnas mar chranchar, agus mur leag ſhibh ar n uille mhaoin gu h iſhiol ag coſſa Chrioſt, cho deiſciple dh' a ſhibh. Ach cho 'n fhuillear leibh cranchar do dheagh nithibh talmhuidh, oir cho leor-daothainn leibh Dia, agus gloir ſhioruidh, agus is diamhain bith 'g an tairgſheadh dh'ibh mar ſhonnas coi'-lionta. Cia crabhach air bith ſhibh ann ar barr'ailibh fein, gidheadh' mur bheill ag-aibh do 'n chrabha ach treibh-dhireas, ſoirbheacha, ſolas, agus tearmann feolmhor, na h earbaibh ar ſonnas reu, oir cia taitneach air bith leibh-fein iad ſho, 'ta iad air chint, co'-dorainneach bhaſ-mhor re h ain-diadhachd fhollaſach, giodh d' is i an dreach beagan is fearr.

## SHEOLA X.

Ma 's ail leibh pilleadh agus bith beo, iompoichibh gu runach, agus na gabhaibh uin fhadda d'ar comhairle, mar ann an gnothach amharasach. Na bithibh iom-luath, mar dhaoin' a 'ta neimh-chinteach, an e Dia, no an i an fheoil, uachdaran a 's fearr; an i neamh, no ifrionn ceann-uighe a 's fearr; an e am peaca, no an i an naomhachd flighe a 's fearr. Ach cuirribh uai-'bh ar fheann-ain-mianna feol-mhor, agus roighnichibh leaffacha beathaidh, air ball, agus le ruin fhuidhicht' anama: na bitheagh aon run ag-aibh an diugh agus run eill' am maireach; ach thugaibh littir-dhealIachaidh do 'n t faoghal uille; agus le lan-ruin thugaibh fuas fhibh-fein agus gach ni a 'ta ag-aibh do Dhia. Anoifh air cluintinn, no air leaghadh fho dh'ibh, roighnichibh leafs ar n anama, fuill fa 'n caiddil fhibh oiche eille, agus fa 'n gluaifh fhibh afs an ait fho. Suill fa 'm bith fath ag an diabhol ar fuadachadh leifh, roighnichibh iompocha. Oir cho phill fhibh gu brath, gus an roighnich fhibh pilleadh, le lan-ruin agus dian-thogra gun

ch'aochla. Gabhaibh an uirrid ſho do ſheola ſlainteil.

Anoiſh rinn miſhe mo dhicheall anns an obbair ſho, chum as gu 'n iompoich ſhibh air iartas De, agus gu bith ſhibh beo gu ſonna ſhiorruidh. Ach ciod i a bhuill a bhitheas air mo ſhaothair cho 'n aithne dhomh. Chuirr mi por iartaiſh De, ach cho 'n urra mi a thoirt air fas. Cho 'n fhead mi doll ni 's faidde le mo theachdaireachd; cho 'n urra mi a ſparragh ann ar n anamaibh, no a thoirt uirr-e oibreachadh ant-a; cho 'n fhead mi ar n obbair-s' a dheanamh air ar ſon, iodhon, a thoirt oir-ibh oidheachd a thoirt do mo theachdaireachd, no ſmuainteachadh uirr-e: ni mo is urra mi a dheanamh obbair De, iodhon, ar n anama fhoſgladh chum a gabhail air oidheachd; no a thoirt ſhealla-ſul dibh air flaitheas na gloire, no air iſrionn na dorainn, no a thoirt maoth-chroidhe nuadh dh'ibh. Nam b' aithne dhomh tuill' a dheanamh chum ar n iompochaidh, is doigh leam gu deanainn e gu deonach.

Ach, O! Athair chaoimh nan uille Spiorada, mhionnaich thu mar is beo thu, nach taitneach leat leir-ſgrioſs dhaoin' aingidh, ach gur roighniche leat gu pilleagh agus gu bitheagh iad beo; na diult do bheannacha do gach impidh agus

Sheola dhiu ſho, agus na ceaddaich do d' naimhdibh buadhachadh ann do lathair; na leig do mhealtoir mor an anama lamh-ann-uachdar fhaghail air do Mhac, air do Spiorad, no air t fhocall. Amhairc le tiom-chroidhe air gach peacach truagh neimh-iompoichte, leiſh nach truagh e-fein, agus nach iarr cuiddeacha. Faiceagh an dall, cluinneagh am bodhar, agus moſglagh am marbh air t iartas; agus na leig le peaca no le bas curr ann a t aghaidh. Duiſhg an neamh-churamach, fuaſgail gach imcheiſht, ſocraich an duin' uddalach, agus ſhilleadh ſuile gach peacaich a leaghas na briathara ſho le dearaibh ſraſſach an aithreachaiſh air ſon peacaidh; aiſhig an ciall doibh, agus pill re do Mhac iad, ſuill ſa 'n iommain am peaca chum dorainn iad. Ma labhras tu ach am focall bithidh buill air mo dhicheall ſann-'ſa, a theaſſairginn morain anama chum an gairdeachaiſh ſhioruidh, agus chum do ghloir bhioth-bhuan-'ſa. Amen.

C R I O C H.

## TRI URNAIGHE:

Aon do theaghlaichibh;

Aon eille do pheacach lan aithreachaiſh; agus

Aon r'a gnathachadh air la an Tighearna, leiſh an dreim ſhin amhain a dh' fheimeas a leithid ſhin do chuiddeacha.

A leaghoir, leiſh an da abhar a leannas, bhroſ daicheadh mi, cum na h urnaighe ſho a churr riſh an leabhar-ſa.

1. Chi mi gu bheill moran ſluaigh ann am bheill cail-eigin do dheagh thogra, ag dearmad A'ra crabhach a thoirt do Dhia ann an teaghlachaibh do bhridh an laigſhe, agus an ain-eolaiſh; ach 'ta duil ag-am nach dearmaid iad an dleaſdanas ſho, ma gheibh iad beagan cuiddeachaidh. Agus giodh 'ta moran urnaighe ſgriobhta, gidheadh, is tearc teaghlach bochd ag am bheill iad, agus feadaidh miſhe m' urnaighe fein a thoirt dhoibh ni 's ſaoire, na dh' fheadas mi urnaighe eill' a cheannach dhoibh.

2. 'Ta cuidd dhaoine d' an coſmhuil bith iompoichte chum aithreachaiſh agus nuaidheachd beathaidh, le beannacha Dhe air leagha mo

ſgriobhaidhs', ag guidheagh or-m riaghail a ſduir-eagh an teaghlaiche ann an urnaigh, a ſgriobhadh dhoibh, mar chuiddeacha, do bhridh nach do chleachd iad urnaigh a dheanamh ann lathair dhaoin' eille.

Ma 's beo mi a ſgriobhadh riagail a ſduireadh theaghlaiche anns an urnaigh, is i mo run tuill' a churr reu ſho.

Urnaigh teaghlaich, moch-thrath agus trath feaſcair.

O! DHE, is tus' an Spiorad ſhioruidh, neimh-chriochnaidheach, agus iom-lan ann cumhachd, ann gliocas agus am maitheas; cho 'n fhaic roſga baſ-mhor, agus cho lan-tuig eolas cruthaichte do na-tur; 'ta do lathaireachd leinn gach am; is lear dh'ut diamhaireachd ar n anama; is aithne dh'ut ar peaca agus ar n uireasbha! ach iarraidh tu ar n aidmheil mar obbair ar n aithreachaiſh, agus ar n iartas mar obbair ar mianna agus ar n earb-ſaidh mhacanta! och is truadh nach fearr an air-ridh ar n anama air do lathaireachd fhior-ghlan, agus nach bheill ſhinn ni 's iom-chuidh' air an obbair mhoir agus naomha ſho! O! thus' a bheirr cuirre trocaireach do pheacachaibh truadh teachd

do t ionſuidh air ſlighe na beathaidh nuaidh; na coinnich ſhinn an do cheartas mar theinne laſrach, ach gabh rinn air ſgath ceartaiſh Mic do ghraidh, oir 'ta ar muinghin ann a ſhir-eadarghuidhe.

Is tuſa ard-chruthai-fhear nan uille nithe, dhealbh thu ſhinn do reir t iomhaigh ſein, chum eolas a ghabhail or-t, gradh agus umhlachd a thoirt dh'ut: ach thruaill am peaca ar cumhachda uille, chlaon e ua-ts' iad, agus o 'n chrich chum an do chruthaich thu ſhinn: ghabhadh, ghinneadh, agus ghluaiſh ſhinn ann am peaca, ag an-tromachadh ar gin-chionta agus ar truaighe. Giodh do bha fioſs ag-ainn gu bu tu ar ſhealbhadoir, ghluaiſh ſhinn mar dhaoin' air an comhairle ſein. Ghairm ſhinn or-tſa mar ar Riogh agus ar riaghlai-fhear, ach rinn ſhinn ceannairc or-t, agus thug ſhinn umhlachd d'ar n an-toill fheol-mhoir ſein: is fiormhaitheas agus gradh thu, is tu ughdar gach aon ni air bith a 'ta maith agus ion-mholta. Agus bu choir d'ar n anamaibh teaſſ-ghradh a thoirt dh'ut gu deonach; ach 'ta iad ain-eolach air do mhor-luach, ag iarraidh ſolaiſh ann an diamhanas ſaoghalta, agus ann an ſaſacha an ain-mianna ſeol-mhor. Ghlac an ſaoghal cealgach ſho ar gradh, ar curam agus ar ſmuainte, ar briathara,

ar n aimſhir agus ar ſaothair, mar gu bu ſhir-ionnad-comhnuidh agus oighreachd bhioth-bhuan d' ar 'n anamaibh e, am feadh a dhearmaideagh ar Dia, agus ar n anama nach baſaich. Chuirr thu ciocras gloire ſhioruidh ann-ainn, ghlaodh thu r'inn a h iarraidh, agus ar ſmuainte a thogbhail ſuas reut fein: ach ghluaiſh ſhinn mar nach creidmheamaid t fhocall, agus rinn ſhinn di-meaſs air gairdeachas neamhaidh a thairg thu dhuinn, agus roighnich ſhinn ſolas diom-buan feol-mhor. Thug ſhinn A'ra dh'ut gu diamhanach, agus umh-lachd dh'ut gu fuar-chrabhach le ar briatharaibh amhain. Thug ſhinn t ainm uabhaſach ann dia-mhanas; agus mhio-ghnathaich ſhinn do la nao-mha. Thug ſhinn eaſ-umhlachd d' ar n uach-daranaibh, agus dhearmaid ſhinn ar n iochdarana. Bu choir dhuinn ar teaghlaiche a riaghlachadh mar eaglaiſh naomha De, ach bu tighe diamha-naiſh, ſaoghaltachd, agus tallachaidh air an ſtaidd iad. Bha ar ſmuainte ciontach ann diamhanas, ann ammaideachd, ann amla, am mio-ruin, agus ann ain-miannaibh ſallach neamh-ghlan. Bha ar teanga ciontach ann caint ammaidich dhiamhain, am briatharaibh ſeargach, ann an-chaint, ann co'-radh ſallach mio-ſtuamadh, ann cul-chaint air daoin' eille, agus am moran breagaibh. Cho

do ghradhaich ſhinn ar coimhearſnach mar ſhinn-fein; ni mo a rinn ſhinn do chach an ni a b' ail leinn uath-a: ach bha ſhinn uille fein-ſpeiſheil, gu h uallach ag miannachadh meaſs mor agus aird-inbhe; gu ſantach ag iarraidh ar leaſs, agus ar ſolaiſh ain-miannaich fein; an uair a ghabh ſhinn ro bheagan curaim do leaſs corpora agus ſpioradail dhaoin' eille. Bha ſhinn ro mhall a ghradhachadh ar naimhde, agus mio-chroidheil a thoirt maitheamhnas cionta dhoibh. Mhio-ghnathaich ſhinn do thiolaca, mhio-bhuillich ſhinn ar n aimſhir luach-mhor le diamhanas, is ro bheag ſeim a rinn ſhinn air tallamh.

Giodh do ſhollair do throcair iongantach dhuinn Fear-ſaoraidh, agus cungaidh-leighiſh ni 's leor ann-ſan: agus giodh do thug thu dubh-'lan eolaiſh aingle agus dhaoine, ann am foilſheacha iongantach ſho do gliocaiſh agus do ghraidh; gidheadh, fhuair ſhinn tuiſhle air t fhocall le ar neimh-chreiddeimh, agus dhearmaid ſhinn an t ſlainte mhor ſho gu neamh-mhothachail. Cia neamh-churamach a chuala agus a leagh ſhinn do ſhoiſgeul? nach beag a chuirr gradh agus ſullangas ar Slanai-fhir oir-'n? bheirreamaid buidheachas do neach air bith a bheirreadh dhuinn tearmann no ſaibhreas ſaoghalta: ach cia mio-bhuidh-

each a bha shinn do Chriost, a rinn an uirrid sho, a theassairginn ar n anama o leir-sgriosṡ shioruidh! mo thruaigh, 'ta ar croidheacha do-lubaidh agus neamh-uir-ishlichte, coi'-dheish mu pheaca agus mu dhiom cho'-thromaich Dhe, agus coi'-dheish mu Chriost agus mu a ghrasa. Agus is ceart dh'uts' an trocair air an do rinn shinn uirrid di-meish, a dhiultadh dhuinn gu shioruidh.

Ach buinn r'inn O! Thighearna do reir do mhaitheish fein, agus do reir ar feim an-barraich-'ne; agus na smachdaich shinn do reir ar droch-thoilteanaish. Pheacaich shinn mar dhaoine, ach bith thusa trocaireach mar Dhia. Mar ata ar peacaidh-'ne lion-mhor, bitheadh do ghrasa ni 's lion-mhoire gu mor! thug thu Slanai-fhear do 'n chinnea-daona, an uair bu naimhde dh'ut shinn; agus bha thu ann an Criost ag aith-reiteachagh an t saoghail reut fein: is i do run aird-thighearnail, fath a dheanamh d'ar beag-luach, agus d'ar truaigh, a ghlorachadh do ghraidh agus do throcair iongantaich, ann am moran peacaidh a laghadh, agus am fead shinne gun mhoran graidh a thoirt d'huts' air a shon sho? agus ann a dhiaigh sho uille, ma chuirreas shinn an teagamh, gu bheill thu deonach maitheamhnas a thoirt do 'n chreidmheach a 'ta lan aithreachaish, ni shinn

ea-coir an-barrach air ſaibhreas do ghraiſh. Dh'iarr thu ſhinn an uair nach d'iarr ſhinne thuſa! is ann air t iartas ſein a ſhirreas ſhinn thu, agus a ghuidheas ſhinn trocair. Thug thu dhuinn na ceart mhianna ſhin a dhortas ſhinn amach ann do lathair. Ghuidh thu oir-'ne bith reidh reut, agus gabhail re d' ghras: agus an cuirr ſhinn ann teagamh gu bheill thu toilleach a dheonachadh? Ata coi'-leaſſacha iom-lan do d' cheartas air ſon ar peacaidh, ann an iobhairt agus deagh-thoiltea-nas do Mhic, agus ioc-ſhlainte ni 's leor dh' fhi-reannachadh a chreidmhich a 'ta lan aithreachaiſh ann do lathair. Thug thu do Mhac mar fhear teagaiſhg gun mhearrachd do t eaglaiſh: is Riogh lan-chumhachdach d' ar riaghlachadh, d' ar coi-mhead, agus d' ar ſireannachadh e. Thug thu do Spiorad a naomhachadh ar n anama; agus 'ta do ghradh lain-dhiongmhalta chum ar ſonnaiſh agus ar ſuaimhniſh ſhioruidh. Air an abhar ſhin, bheirr ſhinn ſuas ſhinn-ſein dh'utſa ar Dia, ar n Athair, ar Fear-ſaoraidh agus naomhachaidh; agus guidheamaid or-t, gabh r'inn air cumhnanta coi'-cheangail do ghraſa. Na cuimhnich ann ar n a-ghaidh ammaideachd, ain-eolas, agus ain-mianna ar n oige: lagh dhuinn ar peaca diamhair agus follaſach; ar peaca neamh-churaim, braiſhineachd,

agus an-danadaiſh; gu ſonraichte na peacaidh ſhin a chuirr ſhinn ann gniomh gu deonach, ann aghaidh ar n eolaiſh, agus co'-ſpairn do ghraiſh. Ath-nuadhaich agus lan-naomhaich ſhinn le do Spiorad: buinn uai-'nn an ſheann-chroidhe clochaidh, agus thoir dhuinn an croidhe maoth, bruite agus ſoi-theagaiſhg: thoir dhuinn an natur naomha neamhaidh; naomhaich ſhinn le dreach t fhior-ghlaine: thoir oir-'ne ſhinn-fein, agus gach ni a thug thu dhuinn, a choiſhreactha dh'utſa d' am buinn iad, gu h iom-lan. Lan-umhlaich do d' riaghail uille chumhachda ar n anama agus ar corpa. O! leig riſh duinn do mhaitheas nach traogh, t iom-lanachd ghlor-mhor, agus do thrrocair iongantach, a thug thu dhuinn ann Crioſt; dort amach do ghradh air ar n anama le do Spiorad naomha, gus an toir do ghradh oir-'ne, gur eigin duinn do ghradhachadh, os gach ni agus neach, le ar n uille chroidhe, le ar n uill' anam agus le ar n uille neart. Laſſadh dealra do ghraidh ar n anama, chum as gu toir ſhinn teaſſ-ghradh dh'ut gu deonach; gu blaiſh ſhinn tionſcana an t ſonnaiſh agus an t ſolaiſh neamhaidh ann do ghradh; gu tuig ſhinn nach bheill doigh ag-ainn air ni 's leor a thoirt dh'ut do ghradh; agus gu 'n abbair ſhinn gu neimh-chealgach gur ſadda leinn

gus am fead fhinn tuille thoirt dh'ut. Cho chead-daich ar neimh-iom-laineachd dhuinn a radh, gu toir fhinn gradh dh'ut do reir do mhor-luaich, oir 'ta fho os ceann neart aingle agus dhaoine: ach, och, nach urra fhin uirrid graidh a thoirt dh'ut as bu mhaith leinn! gus an rig fhinn air an ftaidd lain-bheannaichte fhin, ann an gradhaich fhinn thu ni 's mo na is urra fhinn anoifh a mhian-nachadh! giodh nach peacaicheamaid riamh am focall no ann gniomh, is peaca, peaca nach ur-ra fhinn a chaoidheadh gu brath, easbhuidh ar graidh dh'utfa; is uallach nach urra fhinn a ghiu-lan, mafla ar natuir thruailte! cho 'n iarr fhinn tuille fonnaifh anns a bheathaidh fho, ach bar-rachd eolaifh or-tfa, agus neart a thoirt tuille graidh dh'ut. Thoir dhuinn Spiorad na h uchd-mhacachd, a lionnas fhinn le ruin mhacanta dh'utfa ar Dia, agus ar n Athair neamhaidh, a 'ta reidh r'inn ann an Crioft. Thoir oir-'ne ar n ard chrioch araid a dheanamh dhiotfa, agus do ghloir iarraidh anns gach gniomh. Deonaich gur e dian-thogra ar n anama, thus' a thoilleachadh anns gach ni, foir-bheachadh le do rioghachd, agus do thoill a dhea-namh. Ardaich do ghloir os ceann nan neamha, naomhaich t ainm air an tallamh uille, iompoich an faoghal geintileach gun chreiddeimh, agus

cuirr fa cheanfal do mhic e. Thoir riaghlaifheara glic agus naomha do na finneachaibh; rachadh foifgeul do mhic amach mar a ghrian, a fhoilfheachadh gach cearna do 'n tallamh. Och, nach gabhagh an faoghal a 'ta fa mhi-riaghail Righ mhio-runaich an dorchadaifh, re do naoimh-reachd, agus nach tugagh iad geil d' a! och, gun iad a bhith ni 's cofmhuile re luchd-aiteachaidh naomha nan neamha, ann am maifh agus ann an coi'-fheirm na naomhachd! aith-leaffaich gach eaglaifh a 'ta truailte agus fa dhorchadas. Tilg anuas an t ain-tighearnas, an ain-diadhachd, an eireceachd agus an fgarra fhin, a chongbhas amach eolas, naomhachd agus fhith. Dion agus beannaich na h eaglaifhe aith-leaffaichte; gu fonraichte anns na rioghachdaibh ann am bheil fhinne. Beannaich ar n aon uachdaran dligheach, agus an teaghlach rioghail uille; agus gach neach a 'ta ann an ughdaras; muin ar luchd teagaifhg, agus thoir aodhaire commafach diadhaidh do gach tread anns na rioghachdaibh fho. Thoir fonn fhioth-chainteach, diadhaidh, foi-theagaifhg do 'n t fluagh. Cuirr impidh oir-'ne, do rioghachd agus do cheartas fein iarraidh ar tus: agus cuirr'fe gach aon ni feimeil eille r'inn. Cum fuas agus beathaich ar natur le nithibh riachdanach,

agus deonaich gu bith ſhinn lan-toillichte le ar n arran ladh'ail; agus foidhideach fa 'n uir-easbhuidh a thoill ar peaca. Teagaiſhg dhuinn ar n aimſhir luach-mhor a dheagh-bhuilleachadh, agus gun a mio-bhuilleachadh le diamhanas peacach; ach crioch a churr air an obbair riſh am bheill ar beatha ſhioruidh ann earbſa; agus ar giulan a bhith mar bu mhaith dhuinn anns an uair dheirreannaich. Deonaich aithreachas, agus maitheamhnas gach la ann am peaca gach laidh, trid Chrioſt: agus thoir dhuinn muinghin ann a eidir-ghuidhe-'ſin do reir ar ſhir-fheim. Teagaiſhgir dhuinne le do mhor-ghradh, agus le do throcair a mhaitheas peaca, ar coimhearſnach a ghradhachadh mar ſhinn-fein; ar n eaſcairde a ghradhachadh, ciont' a mhaitheadh, agus maith a dheanamh air gach neach do reir ar commaiſh fein; agus am feim-'ſin. Cuid-dich leinn cathachagh ann aghaidh an diabhoil, an t ſaoghail agus na feola, agus buaidh a thoirt orr-a. Coimhid ſhinn o 'n pheaca chealgach, agus na leig dhuinn ſhinn-fein iommain gu buaire. Dion ſhinn o ain-eolas agus o neimh-cheiddeimh, o ain-diadhachd agus o fhuar-chrabha, o uaill agus o ſhaoghaltachd an-barrach, o leiſhg' agus o ſhaſacha ar n ain mianna peacach feol-mhor. Cuirr impidh oir-'n A'ra a thoirt dh'ut ann an naomh-

achd; t ainm uabhaſach a luadh gu h urramach; do la naomh' a chuimhneachadh agus a choimhead gu curamach. Gleidh ſhinn o eaſ-umhlachd pheacach a thoirt d' ar n uachdaranaibh; o dhearmad ciontach a dheanamh air ar n iochdarana; agus o ea-coir a dheanamh air aon neach ann ſmuain, am briathar, no ann gniomh! coimhid ſhinn o bhuaireas peacach na feirge; o ſmuaintibh agus o mhiannaibh; o bhriatharaibh agus o ghniomharaibh neimh-gheanmnaidh. Cum ſhinn o mheirle agus o mhealtaireachd a dheanamh air daoin' eille; o bhreagaibh, o mhaſla, agus o chul-chaine. Marbh an fhein-ſpeiſh ſhin a 'ta ann aghaidh leaſs ar coimhearſnaich. Dion ſhinn o an dioghaltas a thoill ſhinn. Co'-oibricheagh ar n uill' amhghara chum ar leaſs. O! cuiddich leinn triall trid an t ſaoghail dhiombuain ſho, 'g ar n ulmhachadh fein fa choinne baiſh. Bitheagh ar n anama agus ar co'-luadar air neamh. Na treig ſhinn ann aimſhir ar n amhghair dheirreannaich. Ach glac ar n anama ann uair baiſh, agus thoir do Chrioſt iad.

ABBAIR MOCH-THRATH.

Dion, ſduir agus beannaich ſhinn an diugh, ann ar ſlighe agus ſaothair laghail, chum as trath feaſcair gu toir ſhinn dh'ut buidheachas le gairdeachas trid Joſa Crioſt, ar n aon Slanai-fhear: agus le a bhriatharaibh-'ſin, co'-dhunaidh ſhinn ar n urnaighe: " Ar n Athair'n a 'ta air neamh, gu " beannaichir t ainm, gu tigeadh do rioghachd, " gu deanthar do thoill air tallamh mar ata i " air neamh, thoir dhuinn an diugh ar n arran " ladh'ail, agus maith dhuinn ar fiacha, mar a " mhaitheas ſhinn d' ar feicheannaibh, agus na " leig ann am buaire ſhinn, ach ſaor ſhinn o " olc: oir is leats' an rioghachd agus a chumh" achd, agus a ghloir gu ſhioruidh. Amen."

ABBAIR TRATH FESCAIR.

Coimhid ſhinn an nochd, agus deonaich dhuinn an ſuaimhneas coirp agus anama ſhin, a dh' ulmhaicheas ſhinn chum ſaothair an laidh a 's foigſhe, air ſgath Joſa Crioſt ar Slannai-fhir; agus le a bhriatharaibh'-ſin co'-dhunaidh ſhinn ar n urnaighe: " Ar n Athair'n a 'ta ar neamh, &c.

Aidmheil agus urnaigh peacaich a 'ta fa aithreachas.

O! Dhe lan-chumhachdaich, uille-ghlic agus ghraf-mhoir, giodh d' is beag or-tfa uille luchd deanta na h aingidheachd, agus giodh nach fead thu bith reidh re peaca; gidheadh, trid eadarghuidhe do Mhic uille-bheannaichte, amhairc le tiom-chroidhe or-mfa peacach truadh, a ta ag tuittiin le glunaibh lubta ag coff-ftol do ghraifh. Nam freagrainn an ard chrioch araid fhior-ghlan fhin chum an do chruthaicheadh agus an do fhaoradh mi, dh' fheadainn anoifh teachd do t ionfuidh le muinghin agus le danadas Mic, agus le deirbh-bheachd gu dean thu cufpair do ghraidh dhiom: ach rinn mi ceannairc ammaideach ann a t aghaidh! dhearmaid mi gu deonach an Dia a chruthaich mi; an Slanai-fhear a fhaor mi; agus a ghloir fhioruidh a chuirr thu ann mo thairgfhe. dhio-chuimhnich mi an gnothach air an do chuirr thu chum an t Saoghail mi; ghluaifh mi mar nach cruthaichteadh mi, ach chum beagan aimfhir a ftruidheagh ann an fuaimhneas feolmhor, agus mo chorp a reamhrachadh mar lon do dhaolaibh na h uaighe. Dhio-chuimhnich mi

le mo thoill gur duine mi, a fhuair reason chum m' fheoil a riaghlachadh, eolas a ghabhail air mo Dhia, reamh-shealt' a ghabhail do m' bhas, agus do staidd na neamh-bhasmhorachd. Chuirr mi mo reason sa cheansal chumhachda iochdaranach m' anama, agus ghluaish mi mar bhruid a bhasaicheas. Och! an aimshir luach-mhor a chaill mi, agus cho 'n fhead an saoghail gu leir a toirt air a h aish! O! an cuirre gras-mhor a dhearmaid mi! O! gairm Dhe a dhiult mi! an gradh iongantach rish an do chuirr mi cul le diom-buidheachas: agus an trocair shaibhir a mhio-ghnathaich agus a dh' iompoich mi gu macnus peacach! cia domhainn a chiont' a chuirr mi ann gniomh! agus cia mor na co'-fhurtachda a chaill mi! dh' fheadainn bith fadd m' aimshir ann do ghradh-'s a Dhe throcairich; agus ann an solas t fhocaill agus do shlighe fhior-ghlain; ann an reimh-sheal-la solasach neamha gach la; agus ann an aibhneas an Spioraid naoimhe, nan gabhainn do naoimh-reachd-'sa mar riaghail: ach dh' eishd mi rish an fheoil, agus rish an t saoghal aingidh chealgach, agus roighnich mi beatha dhiom-buan pheacach, roimh do ghradh-'sa agus roimh ghloir shioruidh!

Och! ciod e a rinn mi o thainig mi chum an t ſaoghail! thug peaca agus ammaideachd ua-m m' aimſhir. Is nar leam aith-ſhealla a ghabhail do gach bliadhann a mhio-bhuillich mi; no ſmuainteachadh air a bhuairc leiſh an d' aom mi: och! ciod e an diamhanas a mheall o m' Dhia mi? nach beag a bha ag-am air ſon an t ſolaiſh naoimh' a chaill mi? mar Eſau reic mi mo ghincheart gu ſantach air aon lan beil; a thoilleachadh mo Mheanm-mhacnuiſh, mo chiocraiſh, agus m' ain-mianna, rinn mi di-meaſs air gach ſolas neamhaidh; agus tailceas mio-natura air maitheas mo chruthai-fhir! rinn mi tair air gradh agus gras m' fhir ſhaoraidh! chuirr mi ann aghaidh do Spioraid naoimhe; chuirr mi toſd air mo choguiſh, agus compar air do mhiniſhtere, agus air mo chairde ro dhileas fein. Chuirr mi anns an ſtaidd mhulladaich thruaidh ſho mi-fein, agus is abhar naire agus uallach dhomh fein mi, agus is uabhann leam Dia, a bhitheagh ag-am mar mhuinghin agus mar ſholas, mur bu mhifein an coirreach.

Is lear dh'utſa mo pheaca diamhair, giodh nach lear do dhaoinibh e; is aithne dh'ut gach ni a 'ta 'g a an-tromachadh! O! Thighearna, fhuair mo pheaca amach mi! fhuair mo pheaca agus

mo dholas lamh-ann-uachdar or-m! ma dh' amhairceas mi air mo dhiaigh, chi mi m' aingidheachd air toir m' anama mar namhad neart-mhor, deaſs do m' ghlaca agus do m' leir-ſgrioſs! ma dh' amhairceas mi romh-am, chi mi do bhreitheamhnas co'-thromach uabhaſach, agus 'ta fioſs ag-am nach ſaor thu an ciontach, ach air cumhnanta ſoiſgeil do Mhic. Ma dh'amhairceas mi air m' anam, chi mi croidhe truailte dorch. Ma dh' amhairceas mi an taobh amach dhiom, chi mi an ſaoghal ag ſhior-thairgſheadh nuadh-bhuaire do m' mhealladh. Ma dh' amhairceas mi os mo cheann, chi mi do mhorachd uabhaſach d'an d' thug mi oil-bheim. Ma dh' amhairceas mi fo-m, chi mi ionnad na dorainn ſhioruidh a thoill mi, agus a chuiddeachd ifrionnach air an airridh mi! is eagal leam bith beo, agus is mo an t eagal leam baſachadh!

Ach gidheadh, an uair a ghabhas mi ſhealla do d' Mhac; do ſhaibhreas do throcair; agus do d' choi'-cheangal; 'ta duil chinteach ag-am gu coi'-ſhin do mhaitheas re d' mhorachd; is fior-ghradh thu, agus 'ta do throcair os t obbair uille. Dh' aontaich do Mhac bith co'-graſ-mhor do pheacachaibh, air modh coimh-iongantach, rinn agus dh' fhuilling e uirrid chum ar ſlainte; as nan cuirrinn ann ceiſht gu bheill thu toilleach maith-

camhnas peacaidh a dheonachadh, gu 'n an-tromaichinn m' uille chionta, le h eas-onoir a thoirt do d' throcair gun choi'-meafs a chuirr thu romhat a ghlorachadh. Of-barr chi mi fgriobht' ann t fhocall, gu do rinn thu coi'-cheangal graifh trid Chrioft, agus gu d' thug thu reachd dearmaid amach, ann an do dheonaich thu cheanna maitheamhnas do na h uillibh, air chumhnanta, ach gu faor; ag toirt doibh maitheamhnas an uille pheacaidh, gun neach air bith a dhruiddeagh amach a philleas reut trid Jofa Crioft, le creiddeimh, aithreachas, agus leaffacha beathaidh neimhchealgach. 'Ta do throcair a thaifhbin thu cheanna dhomh, ag meadachadh mo mhuinghin, do bhridh nach do leir-fgriofs thu mi, agus nach d' thug thu thairrifh mi do chruadhas mo chroidhe fein; ach gu bheill thu ag leigeil rifh mo pheacaidh agus mo chuntairt domh roimh dholl domh afs aite teaffairginn.

O! uim-cfhin, amhairc or-mfa peacach, a 'ta air mo ghluna lubt' ann do lathair, ag bualadh m' uchd mar am maor ciof-chain, agus leifh an nar mo fhuil a thogbhail re neamh. O! Dhe dean trocair or-mfa peacach. 'Ta mi ag aidmheachadh, cho an e amhain mo pheaca ginn ach ammaideachd agus cuthach m' oige, lionmhorachd

peacaidh m' ain-eolaiſh, agus m' eolaiſh, mo neamh-churaim agus mo thoilleileachd, mo dhearmaid agus mo ghniomhara, ann aghaidh an reachd natura, agus ann aghaidh graiſh agus ſoiſgeil do Mhic. O! mo Dhia, teaſſairg mi, agus deonaich dhomh maitheamhnas, air ſgath ſaibhriſh do throcair, air ſgath iobhairt agus mor-luach do Mhic, agus air ſgath geallaidh a mhaitheamhnaiſh a thug thu dhuinn trid do Mhic; oir ant-a ſhin amhain ata mo mhuinghin uille. Na did mi oir 'ta mi 'g am dhideadh fein. O thus' a dh' fhoſgail tobbar luach-mhor do pheaca agus do neamh-ghlaine, gu h iom-lan ionnail mi o m' aingidheachd, agus glan mi o m' pheaca. Giodh d' thoill mi o d' cheartas m' iommainn chum ifrionn gu gradd, thugadh do throcair buaidh ann mo thearmann. Ni bheill tlachd air bith ag-at ann leir-ſgrioſs peacaich, ach is roighniche leat gu pilleagh e le h aith-reachas agus gu bitheagh e beo. Mur bheill m' aithreachas mar is ail leat, O! maothaich mo chroidhe cruaidh clochaidh, agus deonaich dhomh aithreachas ſlainteil. Pill, mi reut fein, O! Dhe mo ſhlainte; agus dealradh do ghnuiſh or-m. Cruthaich croidhe glan, agus ath-nuadhaich Spio-rad ceart ann-am. Air pilleadh dhomſa do Mhac ſtruidheil truadh, na coinnich am feirg mi, ach

failtich mi ann an glacaibh do chaomh-throcair. Na tilg o d' fhealla mi, agus na fogair ua-t mi le luchd deanta na h aingidheachd. O! Athair a dh' fhuilling mi gu foidhideach an uair a rinn mi di-meafs or-t, anoifh, air iarraidh dhomh do t ionfuidh, na diult mi, agus mi ar mo ghlùna anns an luaithre ag guidheadh do throcair. Dh' iompoich thu Manaffeh aingidh, agus Saul t fhear dian-ruagaidh, agus thug thu maitheamhnas doibh. agus 'ta moran air neamh, a bha naimhdeil d'ut! mar an ceadna, le maitheamhnas a thoirt do ro iomarcaidh mo pheacaidh's' gloraich lan-fhaibhreas do ghraifh.

Ni bheill mi ag iarraidh commas peacachaidh a rifh, ach faora o chumhachd mo natuir pheacaich. Deonaich dhomh do m' nuadhachadh Spiorad do Mhic, a naomhaicheas uille chumhachda m' anama. Thoir dhomh an reafon, agus an natur nuadh neamhaidh, agus Spiorad na h uchd-mhacachd do m' ath-chruthachadh do reir t iomhaigh ghlor-mhoir fein, chum as gu bith mi naomha mar ata thu fein naomha. Soilfhich mi le h eolas flainteil or-t fein agus air do Mhac Jofa Crioft. O! lion mi le d' ghradh, chum as gu focraich mi m' anam gu h iomlan or-t; agus gu gabh mi tlachd os gach ni, ann

an cuimhne do mhorachd neamhaidh. Ruidh-eadh mo ſmuainte gu ſaor air do dhiaigh le tlachd! labhradh mo theanga gu ſolaſach ſaor, or-t ſein, air do ghloir, air do rioghachd, air t fhocall agus air do ſhlighe. O! taiſhgir m' ion-mhas air neamh, agus labhram le tlachd air an ionnad aoibhinn ſhin gach la. Deonaich gur e ard-ghnothach m' anama choiſhreacta gach la, thus' a thoilleachadh, agus a chliudhachadh; do rioghachd a churr air a h aghaidh, agus do riar a dheanamh! cuirr t eagal ann mo chroidhe, chum as nach treig mi gu brath thu! bha tuille na a choir ſein ag an t ſaoghal ſho do m' anam chean-na; ach anoiſh ceaſar an ſaoghal dhomhſa, agus miſhe do 'n t ſaoghal, trid croiſh Chrioſt. Na gradhaichim an ſaoghal no nithe ſaoghalta gu h an-barrach: ach air bith do bhia agus do eadach ag-am, thoir or-m bith toillichte leo. Marbh m' uill' ain-mianna ſeol-mhor, chum as nach amh-airc mi le ſant ann diaigh na ſeola ach ann diaigh ann Spioraid. Coimhid mi o ribbe na cuiddeachd aingidh, o chomhairle agus o ſhlighe dhaoin' ain-diadhaidh. Beannaich mi le co'-chommunn nan naomha mar chuiddeacha; agus leiſh na mea-dhonaibh ſhin uill' a dh' ordoich thu a ſhoir-bheachadh le ar ſlaint' agus naomhacha. Och

gun mo ſhligh' a bhith coi'-direach as gu feadainn do naoimh-reachd a choimhead. Na leig dhomh pilleadh rc h ammaideachd gu brath, no coi'-cheangal mo Dhe a dhearmad. Cuiddich leam mo chead thogra peacach a mhuchadh, agus grain a ghabhail do gach ſmuain agus miann pheacach. Neartaicheadh do Spiorad mi ann aghaidh gach buaire, chum as gu toir mi buaidh, agus gu buanaich mi umhal dh'utſa gu brath. Ulmhaich mi fa choinne fullangaiſh, baiſh, agus breitheamhnaiſh, chum as an uair is eigin domh an ſaoghal peacach ſho fhagbhail, gu fead mi mo Spiorad a thoirt ſuas le gairdeachas, ann an lamhaibh dileas m' Fhir ſhaoraidh chaoimh; agus chum as nach aireamhar mi le luchd-aingidheachd, a bhaſaicheas ann am meadhon am peacaidh neamh-laghta, agus a thriallas chum dorainn ſhioruidh: ach gu bith mi ann Crioſt, leiſh a cheartas a 'ta o Dhia trid creiddeimh; agus gu rig mi air aiſh-eirigh nam fireanta: chum as gu broſdaich cuimhn' a pheacaidh agus na dorainn o 'n do ſhaor thu mi, mo ſhir-chliu dh'utſa mo Chruthai-fhear, m' Fhear-ſaoraidh agus m' Fhearnaomhachaidh.

O! gu gairmeadh agus gu 'n iompoicheadh tu finneacha truadh an iodhol-araidh agus an neimh-

chreiddeimh; agus lion-mhorachd luchd-fuar-chrabhaidh ain-diadhaidh, ag am bheill an t ainm crioſtuidh, gun fhirinn, gun chumhachd, agus gun beathaidh an t ſoiſgeil. O! cuirr amach luchd-ſaothair chum t fhomhairidh agus na ba-cagh an diabhol iad. Soirbhich le ſoiſgeul, agus le rioghachd do Mhic, chum as gu 'n iompoichir tuille pheacacha do t ionſuidh, agus gu bith an tallamh ſho ni 's coſmhuile re neamh; agus chum as an uair a chruinnicheas tu ſhinn uill' ann aon bhuidhinn ſa Chrioſt, gu toir ſhinn dh'utſa le gradh agus le gairdeachas iom-lan, rioghachd, cumhachd agus gloir, gu ſuthainn ſhioruidh. Amen.

Urnaigh agus molla do Dhia air la an Tighearna.

A Jehobhah ghlor-mhoir, ata thu gu neimh-chriochnaidheach os ceann cliu aingle, agus gu ſonraicht' os ceann cliu chnuimhe peacach mar ſhinne: gabhagh e ſadd o ar n anamaibh a ſmuain-teachadh gu feim thu aon ni a 's urra ſhinn a dheanamh, no gu fead ar n uille mholla gne air bith a churr re do ſhonnas! ach dh' ardaich do ghradh agus do throcair ſhinn chum na h inbh' urramaich ſho, agus thug thu dhuinn ar ſonnas

mar dhleafdanas: agus theid gach neach a 'ta fadd ua-t am mugha; ach is maith dhuinne teachd dluth dh'ut: agus air eagal gu bachd diamhanas agus gnothaiche faoghalta fhinn, fhonraich thu amach do la naomha, chum as gu dearc fhinn le fmuaintibh focrach, air do ghradh, agus air do chliu; agus chum as gu feith fhinn air an Tighearna gun bhuaireas, agus gu blaifh fhinn ar fuaimhneas fhioruidh fein roimh laimh. O! bith thus' anoifh mar Spiorad beathaidh, foilfhe, graidh agus cumhachd do 'n dreim a ni do riar! beodhaicheagh a bheatha neamhaidh fhinn, chum a ghnothaich neamhaidh fho; chum as ann do fhollas co'-partaichte, gu faic fhinn thu fein trid creiddeimh: chum as gu lafs ar gradh le teafſ-chrabha folafach, trid co'-partachaidh bhlafta do ghraidh: chum as gu bith gach ni a 'ta ann-ainn, (ag cathachagh ann a t aghaidh,) lanfmachdaichte le d' neart, a 'ta follafach ann ar laigfhe; agus chum as mar fho, gu bith an iobhairt fhin dh' inn-fein, agus d' ar cliu, a thairgeas fhinn gu h umhal air t iartas, taitneach leat, agus ionn-gabhail r'i, trid Jofa Crioft.

Is Dia thus' agus thus' amhain; is tu an Spiorad neamh-bhaf-mhor, do-f haicfhinneach, fhioruidh agus neimh-chriochnaidheach ann am bith agus ann an iom-laineachd: roimh chruthacha an t

ſaoghail, o ſhioruidheachd gu ſhioruidheachd is tuſa Dia. 'Ta t eolas neimh-chriochnaidheach: 'ta thu lain-eolach or-t fein, agus air gach ni agus neach: ach cho 'n fhead aon neach eille t iom-lanachd a thuigſhinn: is maith do run, ſheadh, is fior-mhaitheas agus gradh foirſe i: is ionmhuinn leat thu fein agus t uill' obbair! is tu an t uillea-chumhachdach, agus 'cho chruaidh or-t cuiſh air bith: is tu Cruthai-fhear an t ſaoghail uille: ghairm thu gach ni o neimh-ni! labhair thu agus dhealbhagh an domhan! thug thu bith do na h ainglibh glor-mhor, agus do gach Spiorad tuigſheach eille! dhealbh thu na flaitheaſa uille! laſs an ſollas air t iartas! chruthaich thu grian agus realta: thug thu dhoibh an cumhachda iongantach, agus an obbair, chum as le an ſollas, le an teaſs, agus le an ſhiubhal, gu toir iad beatha agus gluaſachd, agus gu bith iad chum aimſhire agus mithiſhe, air tallamh. Cia glor-mhor thu O! Thighearna, ann an oibribh iongantach ſhin do chumhachd! 'Ta am morachd, an gloir, agus am fearta, an-ard os ceann ar tuigſhe dhorch-'ne. Bheirr na h ard-aingle ag am bheill eolas a 's fearr orr-a, na ata ag-ainn, agus a 'ta ag aiteachadh nan aird-ionnada comhnaidh glor-mhor, cliu a 's fearr na ar cliu'ne d'huts' an Cruthai-

fhear cumhachdach, a dhealbh le t fhocall cruth iongantach an t ſaoghail, an uair a ſheinm realta na maidne coi'-ſheirm, agus a bhriſh uille mhacraidh De amach le binn-cheol gairdeachaiſh. Chruthaich thu an tallamh tirrim agus a mhuirr, agus gach creatuir a 'ta 'g an aiteachadh: gach ean agus iaſg, gach beathach agus plant', ann an iomarcaidh iongantaich eagſamhail, le maiſh agus feartaibh dhealhh thu iad uille. Is iad t oibre mor agus iongantach do-ſgrudaidh, an t aer agus na neala, an deallanach agus an tairneannach, na fraſſa agus an ſneachd, gaoth agus crioththalmhainn, liona agus tradha iongantach na fairge, ſheadh, 'ta a chnuimh no a bhlath a 's lugha, gu h an-ard os ceann ar tuigſhe agus ar n eolaiſh. Air an abhar ſhin cionnus a lan-tuigeas daoine baſ-mhor, morachd agus riaghail iongantach innealt' an t ſaoghail? cionnus a ſteidhich thu an tallamh air neimh-ni? agus ciod e ata ann a dhoimhne? cia mar ata thu ag congbhail ſuas, agus ag gluaſachd a chruthachaidh uille; agus ag buanachadh a riaghail ſheolta? cia mar a dhortas tu gu fraſſach, fearta cumhachdach ſolaſach an teaſs neamhaidh anuas air nithe talmhaidh? cia mar a dhruiddeas tu ſuas an fhairge le dorſaibh gainmhein, agus a rinn thu truſcan d'i do na nealaibh, agus crioſſ-paſgaidh do

'n dorchadas thiugh; ag radh thig an fheadh ſho, ach na teid ni 's faidde? cia mor a Thighearna, agus cia lion-mhor t oibre: le gliocas gun mhearrachd, le maitheas nach traogh, agus le h uilleachumhachd dhealbh thu iad uille!

Ach is e an duin' an creatuir a 's luachmhoir a chruthaich thu dh' aiteachadh na talmhainn; ſheid thu annal na beathaidh ann a phollaruibh, agus dh' fhas anam beo ann; chruthaich thu e ann an inbh' a 's iſhle beagan na na h aingle; chuirr thu coroin air do ghloir agus do mhor-luach; thug thu uachdaranachd dh'a os ceann uill' oibre do lamh' air tallamh; agus chuirr thu fa a cheanſal iad uille. Dhealbh thu e a reir do dhreach fein, thug thu anam tuigſheach dh' a, toill ſhaor o fhoirneart, agus commas a curr ann gniomh. Chruthaich thu e chum eolas a ghabhail or-t fein, gradh agus geill a thoirt dh'uts' a Chruthai-fhear maith, glic agus cumhachdach. Shuidhich thu air tallamh e, chum triall trid na beathaidh ſho, dh' ionſuidh do lathaireachd ghlor-mhoir fein: mar is tu a ſhealbhadoir, is tu mar an ceadn' a riaghlai-fhear, a phriomhmhaith, aird-fhear-commaoin, a chrioch araid agus Athair caomh; chum as gu tugagh e lanumhlachd neamh-fhuaſgailte, agus gradh dh'ut.

Thug thu dh' a reaſon agus iartas, mar riaghail mhaith, naomha agus cho'-thromaich, chum as le giulan a reir do chomhairle, gu toillicheagh e thu, agus gu ſhealbhaicheagh e lan-ſhonnas. Dheonaich thu dh'a gach ni a bha feimeil chum umhlachd, chuirr thu mar fhiacha air le ſaibhreas do thoir-bheartaiſh geill a thoirt dh'ut. Ach thuitt e gu gradd o a neimh-chionta, agus o inbh' urramaich, le pilleagh o Dhia, chreidd e am buaireadair ſarmadach mealtach, ſheadh, an uair a chuirr e ſarmad agus cealgaireachd aſs do leath'ſa: mar nach dearbhadh t uill' oibre agus do throcair iongantach, gur ſior agus maith thu. Is e ſho a thug an duin' ammaideach d'a Thighearna, ann eiric a mhaitheiſh, threig e carraig a ſhlainte: agus le h aon duine thainig peaca 's teach do 'n t ſaoghal, agus bas le peaca. Ach rinn trocair gairdeachas ann aghaidh breitheamhnaiſh, agus cho do leig thu amach t fhearg iomlan; ach re bine baiſh choi'-cheangail thu gealla Fir ſhaoraidh. O! gu cliudhaicheadh daoine Dia, air ſon a mhaitheiſh, agus air ſon a ghniomhara iongantach do chlainn nan daoine!

Mar a thug thu gealla trocaireach do na fheannathairibh; mar an ceadna, ann an iomlaineachd na h aimfhir chuirr thu do Mhac chum an t faoghail. Thainig e, agus ghabh e ar natur'ne chum a dhiadhachd: ghabhagh e leifh an fpiorad naomha; rugagh le h oigh e; bha e fa 'n lagh; chaidh e fa dhi-meafs; ghabh e riochd fheirbhifhich air; agus dhealbhadh mar dhuin' e. O! aontacha iongantach! O! gradh gun choi'-meafs! chuirr aingle ann ceill e; ghabh iad iongantas mor dh'e; ranfaich iad e; agus fhir-dhearcaidh iad air iomarcaidh gliocaifh De. Cia h ifhiol anoifh is coir do pheacachaibh faorta tuittim, gu h umhal, ag gabhail iongantaifh chrabhaich d' a ghras! cia h ard is coir dhoibh binn-cheol buidheachaifh a fheinm d' am Fear-faoraidh!

Thainig e chum an t faoghail fho, a cho'-luadar re daoinibh, chum eolas a thoirt doibh air an Dia neamh-fhaicfhionnach, agus air nithe do-learfainn an t faoghail eille: thainig e mar fhollas, agus mar fhlanai-fhear an t faoghail, a thoirt beatha agus neamh-bhaf-mhorachd chum foilfhe. Bha e naomha, neamh-choirreach, neamh-thruailte, eidir-dheallaichte o pheacachaibh, agus ag coi'-lionadh gach ceartaifh, chum bith mar fhagart iom-chuidh, agus mar fhlanai-fhear foghain-

teach do pheacachaibh. Mhuin e dhuinn le teagasg agus eishempleir fhoirfe, geill a thoirt do Dhia gu h umhal, di-meass a dheanamh air sant an-barrach saoghalta, fein-speish a sheanadh agus a chroish a ghiulan, chum as gu rig shinn air coroin do 'n ghloir shioruidh. Dh' uir-ishlich she efein, sa chassoid agus sa an-chaint chealgaich an t sluaigh pheacaich, agus sa bhas maslach craiteach na croiche, chum as gu deanagh e dh' efein iobhairt agus reiteach air son ar peacaidh, agus eiric air son ar n anama ciontach, chum as gu bith shinn leighishte le a bhuillibh. O gradh gun choi'-meass ar slanai-fhir, a leag shios anam luach-mhor, sheadh, air son a naimhde! chuirr e bas agus uaigh sa cheansal, agus naomhaich she do gach Fir-chreidmheach iad. Air an abhar shin ghabh e co'-pairt ann am fuill agus ann am feoil, chum as trid baish, gu sgriossagh e an diabhol ag an roibh cumhachd baish; agus gu saoragh e an dream a bha le h eagal baish, sa bhruidd, sadd aimshir am beathaidh gu leir. Shollair e coi'-cheangail graish do 'n chinnea-daona, agus naishg she e mar a thiomna le fhuill. Agus anoish 'ta maitheamhnas ag-atsa chum as gu bithir sa t eagal, agus gu toirir geill d'ut le muinghin. O! Athair, is e do ghradh do 'n t saoghal,

a thug t aoin-ghinn Mhic dhuinn, chum as cia b' e neach a chreidmheas ann nach teid e am mugha, ach gu shealbhaich e beatha shioruidh. Bha thu ann Crioſt ag reiteachadh an t ſaoghail reut fein, gun am peac' a churr-aſs an leath. Thug thu briathar na reite do d' luchd teagaiſhg, a churr impidh air luchd-aingidheachd, ſheadh, ann a t ainm fein, agus ann an ait Chrioſt, bith reidh reut. Sparr thu orr-a do throcair a thairg-ſheadh do gach neach, agus an eigneachadh 's teach le durachd chum as gu lionar do thigh, agus gu bith bord do mhoir-fhleadha bheannaichte lan le h aoidhibh. Cho chuirr thu cul re h aon neach a thig do t ionſuidh trid Chrioſt; cho diult thu trocair do neach air bith, ach do 'n duine chroſſanta nach gabh r'i gu brath: bheirr thu beatha ſhioruidh do mhacraidh baiſh; agus 'ta a bheatha ſho ann do Mhac; oir 'ta e leor-chommaſach a lain-theaſſairginn gach neach a thig do t ionſuidhs' air impidh agus air a chumhnanta fein. Do mhead as a ghabh riſh, thug thu commas bith mar mhacraidh De. Thug thu dhoibh Spiorad do Mhic mar an ceadna; ſheadh, Spiorad na h uchd-mhacachd, d' an ath-nuadhachadh do reir t iomhaigh naomha, chum as gu bith iad coſmhuil re an Athair neamhaidh; d' an naomh-

achadh dh'ut fein, agus le dortadh do ghraidh air an anama, d' an tarraing suas do t ionsuidh fein ann an gradh. Rinn thu popul sonraichte dh'ut fein diu, agus ead-mhor mu dheagh-oibre, chum am bheill thu 'g an aith-ghinneamhainn. Bheirr thu dhoibh mar an ceadna aithreachas chum na beathaidh: agus ceasaidh tu an fheoil le a h ain-miannaibh: teagaishgidh tu dhoibh bith meas-sara, co'-thromach, diadhaidh; agus teassairgidh tu iad o an droch linn sho; marbhaidh tu an sant an-barrach saoghalta; chum as gu bith an gradh ag-at fein, agus gu bith thu dhoibh mar lan-shonnas. O! cia an gradh leish an do ghradh-aich thu sluagh truadh ceannairceach peacach, as gu 'n iompoichteadh iad chum bith mar chlainn De! sheadh, mar oighreacha neamha agus mar cho'-oighreacha le Criost; chum as air fullang duinn leish, gu gloraichir leish shinn.

Thog thu t eaglaish air carraig, air an Fhear eidir-mheadhoin bheannaichte; chum as nach buadhaich cumhachd ifrionn ann a h aghaidh. Rinn thu a fear teagaishg, a sagart agus a righ dh' efin: uaidh-'sin fhuair shinn colas or-tsa, agus air do thoill. Air a sgath-'san, ta shith, failte, agus commas doll do t ionsuidh ag-ainn. Is e Tighearna nam marbh agus nam beo. Thug

thu na h uille nithe ann a lamhaibh, agus dheonaich thu dh'a ard cheanſal t eaglaiſh. An uair a chaidh e ſuas air neamh, thug e iartas d' a mhiniſhteribh, eaglaiſh uill' a chruinneachadh, a riaghlachadh, agus a theagaſg: thug e an Spiorad gun mhearrachd d' a Apſtolaibh, d' an treorachadh chum gach firinn; agus Spiorad nan cumhachda miorbhailleach a thogbhail ſia'naiſh leiſh do 'n t ſaoghal. Theagaiſhg iadſan dhuinn gach aon ni air bith a dh'iarr e orr-a, agus thug iad teagaſg an ſcrioptuir dhiadhaidh, do na h aodhairibh agus do 'n luchd teagaiſhg ſhin, d' an d' ordoich thu a choimhead agus a churr ann ceill, agus riſh an d' earb thu do thread ionaltradh gu crioch an t ſaoghail. Agus giodh do thruaill peaca, agus giodh do roinn eidir-dheallacha t eaglaiſhe gu truagh; gidheadh 'ta thu ann am meaſg, ag giulan leiſh an an-fainneachd, ag toirt do chomhairle dhoibh, 'g an gairm chum naomhachd, ſhith, agus graidh; agus is aithne dh'ut do chruithneachd fein ann am meaſg a mhoill.

O gu molladh daoin' an Tighearna air ſon a mhaitheiſh, agus air ſon a ghniomhara iongantach do chlainn nan daoine: cia glor-mhor thu ann an naomhachd, a Thighearna, agus cia h urramach ann an coi'-thionnal do naomha, agus an

uille ſhluaigh a 'ta timchioll or-t? 'ta naomhachd iom-chuidh air do thigh gu ſhioruidh: agus ann do theampul labhraidh gach neach air do ghloir. Gu beannaichir t ainm a chruthai-fhir chumhachdaich: gu beannaichir t ainm fhir ſhaoraidh ghlor-mhoir: agus gu beannaichir t ainm a Spioraid fhior-naomha. O! gu cliudhaicheadh ar n anama morachd an Tighearna le tuille buidheachaiſh, agus gu deanadh ar Spiorad gairdeachas ann an Dia ar Slanai-fhear, a rinn iochd oir-'n ann ar ſtaidd chailte, oir mairridh do throcair gu ſhioruidh. Cliu dh'ut air ſon ar bith. Cliu dh'ut air ſon ar ſaoraidh o pheaca agus o ifrionn. Cliu dh'ut gu d' thug thu ſhinn le baiſhte ſa choichcangal nan graſa, agus chum t eaglaiſh. Cliu dh'ut air ſon nan ſochaire mor agus diadhaidh ſho; nach bheill ſhinn coimheach coigreach ann am meaſg nan geintileach agus an t ſaoghail gun chreiddeimh; ach gu bheill ſhinn ann an coimhcarſnachd nan naomha, agus do theaghlach De. Molla dh'ut gu fead ſhinn ſheaſſamh ann an lathair do naomhachd, cliu a thoirt dh'ut ann an coi'-thionnal nan creidmheacha, agus nach d' fhogradh ſhinn o obbair agus o chuiddeachd naomha. Is fearr la ann do chuirt na mile la. Is fearr leinn doirſh-fhearachd tighe De, na comh-

naidh ann an tigh rioghail na h aingidheachd. Is beannaicht' an dream a chluinn an ſhuaim aibhneach, agus a bhitheas tarbhach fa dhruchd neamha; gluaiſhidh iad ann an dealra do ghnuiſh, ann t ainm ni iad gairdeachas fadd an laidh, agus ardaichir iad ann do cheartas; oir is tus' an gloir agus an neart; agus ann do dheagh gheann bithidh iad tearainte, aitt agus aird-inbheach.

Ach gu ſonraichte, cho 'n fhead an dream a thug thu chum eaglaiſh ſhaic-ſhionnaich an t ſluaigh nuaidh-ghinte, morachd do ghraiſh a leoir-chliudhachadh. An uair a bha ſhinn gun Dia anns an t ſaoghal, agus gun ſpeiſh neimh-chealgaich ag-ainn diot, ach ag ruagagh ar n ain-mianna feol-mhor, agus diamhanaiſh chealgaich an t ſaoghail; an uair nach roibh Dia ann ar ſmuaintibh, agus nach roibh tlachd ag-ainn ann do ſhlighe naomha; an uair a rinn ſhinn di-meaſs air gras, a chuirr ſhinn cath air do Spiorad, agus a chuirr ſhinn peaca re peaca: ann ſhin ghabh thu truadhas d'inn, air bith dhuinn ſcreattaidh le fuill ar creachda; chuirr thu do bhriathar d' ar n ionſuidh; thug thu buaidh dh'a air ar n anama croſſanta, thug thu oir'-'n ſmuainteachadh air ar ſtaidd agus air ar ſlighe, agus dheonaich thu dhuinn cail-eigin do cho'-brutha intinn'

agus do aithreachas. Is ſolaſach ath-ſmuainteach-adh air ſpairn agus buaidh do ghraiſh, air caomh-alachd do throcair, agus air co'-fhurtachd do ghraidh. An uair a bha eagal oir-'n gu leir-ſgrioſtadh le ar peacaibh ſhinn, agus nach gabh-adh tuſa gu brath re ſluagh ceannairceach grain-eil mar ſhinn; cia ſaor a mhaith thu dhuinn ar n uille chionta? cia cairdeil a ghlac thu ſhinn? cia toilleach a nochd thu trocair, agus a thug thu buaidh air ar n anama le lan-ſhaibhreas do ghraidh? O! cia iomarcach na peacaidh a mhaith thu dhuinn? nach bu mhor ſaothair do Spioraid re ar n anamaibh ain-eolach, borb, fein-ſpeiſheil, ain-meineach, ſaoghalta, agus eaſ-umhal! cia h iommad trocair, tearmann, agus co-fhurtachd a dheonaich thu dhuinn o an am ſhin? Cia h iom-mad miann a thug thu dhuinn agus a ſhaſaich thu? cia h iommad amhghar a laghdaich no a naomhaich thu! cia h iommad uair ſholaſach tharbhach a chaith ſhinn leats' ann uaigneas! a-gus leats' agus le d' ſhluagh ann an co'-chom-munn nan naomha! is lion-mhor a Thighearna t oibre iongantach, agus do ſmuainte trocaireach air do luchd-muintiora: nam b' ail leinn am meaſs, agus an curr ann ceill gu riaghaileach, ra-chagh an aireamh tharr ar tuigſhe. Agus air an

ſon ſhin uille, 'ta ſhinn ann ſho, mar ſhagarta De, ag tairgſheadh iobhairt ar cliu agus ar buidheachaiſh le gairdeachas, dh'utſa, ar cranchar agus ar ſlainte ſhioruidh.

An uair a chriochnaichir a bheatha dhocrach ghearr ſho, gheall thu dhuinn ſuaimhneas ſa reut fein gu ſhioruidh. Treoraichidh, agus ſduiridh tu ſhinn le do chomhairle, trid an fhaſaich ſho, agus bheirr thu ſhinn ann an am iom-chuidh chum do Ghloir. Cho d' thug thu dhuinn ann diamhanas na ceatſa ſho, do t iarraidh fein, a ghabhail eolaiſh or-t, a thoirt graidh dh'ut, agus a ghabhail tlachd ann-ut: coi'-lionaidh tu, air chint coi'-lionaidh tu, natur agus gras gu foirfe, agus bheirr thu orr-a gu rig iad air an crich. Cho bhith moir-thionſcna, obbair agus fullungas an fhir ſhaoraidh ann diamhanas. Cho bhriſhir do ghealla naiſhgte. Cho d' ath-nuadhaich, agus cho do naiſhg do Spiorad ſhinn ann an diamhanas chum an laidh bheannaichte. Cho mheall an geall-daighnich, an airliſh, agus t fhia'naiſh a thug thu dhuinn ſhinn. Cho teid ar mianna agus ar n oſna am mugha: agus 'ta tionſcna ſann na ſoilſhe agus a ghraidh ſhin, ag reamh-thaiſhbineadh gu ſhealbhaich, ſheadh, gu lain-ſhealbhaich ſhinn foirfeachd mor mar ar mianna, agus

mairreannach mar ar n anama. 'Ta ſhiol ſho a ghraiſh, ag tarragradh gloire: agus 'ta reamh-bhlaſs a ghraidh ag dearbhadh, gu bith ſhinn ſonna ann do ghradh'ſa gu ſhioruidh. Cho 'n fhag ar duil ann do mhaitheas, cho 'n fhag do Mhac agus do choi'-cheangal, gu brath ſhinn ſollamh agus maſlaichte.

Air an abhar ſhin, beannaichidh ſhinn t ainm a Thighearna, mar dhream a ſhaoragh o bhas agus o ifrionn, mar dhream a dh' ardaicheadh chum inbhe do chlainne, mar dhream a theaſſairg thu o an naimhdibh uille; ach gu ſonraicht' uai-'nn fein, agus o ar peacaibh: beannaichidh ſhinn t ainm, mar dhream a 'ta ag tionſcnadh air gloir, agus ag am bheill duil bith ſonna le Crioſt, gu ſhioruidh air neamh, aſs an crannar amach, gach peaca agus dolas, gach namhad agus eagal, agus cho chuirr iad tuille campair air ar n anama gu brath.

Gheibh ſhinn reimh-ſhealla le ſuil a chreid-deimh do 'n la ſhonna ſhin, do Jeruſalem nuadh, do ainglibh gun aireamh, agus do ſpioradaibh foirfe nan naomha! chi ſhinn an dealra glor-mhor, an teaſſ-ghradh, agus an coi'-ſheirm fhoirfe! chluinn ſhinn le creiddeimh am binn-cheol buidheachaiſh agus cliu! roimh-e ſho, bha iad iſhiol dubh-bronach ann am peaca agus ann an dolas, ann an iomarcaidh laigſhe, fullan-

gaifh agus eagail, mar ata fhinn fein. Ach le creiddeimh agus foidhid thug iad buaidh. Agus le creiddeimh agus foidhid is ail leinn ar Tighearna agus iadfan a leanmhainn gu dluth. 'Ta an t am dluth dhuinn ann an iompoichir an fheoil fho chum luaithre gu gradd, agus fuafglar ar n anama o chuibhreach corpora, agus theid iad do t ionfuidh fein. Is gairrid gus an tachair fho. Ann fhin, is diom-buan ar peaca agus ar n amhghar: ann fhin, chi fhinn thu aghaidh re h aghaidh! agus gheibh fhinn follas o d' Dhealra! cho bhith fhinn tuille ag glaodhaich, no ag ofnaich ann dorchadas. "Och! gun tuill' eolaifh "ag-ainn air do mhor-luach a Thighearna!" ann fhin, bheirreamaid gradh fior-ghlan, foirfe, gun truaille, dh'ut; agus cho 'n fheimeamaid bith ag ofnaich agus ag glaodhaich, "och! gun ag-ainn "anama lafta le gradh dh'ut." Ann fhin, chliudhaicheamaid thu, gu h intinneach, le buidheachas agus le gairdeachas, a 'ta os ceann ar tuigfhe agus ar tograidh anns an am fho.

O! tuilte foilfhe agus graidh bheannaicht', a fhruthas air ar n anama gu fhioruidh o d' ghnuifh ghlor-mhoir gun fmall! cia h an-ard an t fabbait fhioruidh, agus an cliu foirfe fhin gun tofd, os ceann ar di-chill dhiblidh gun neart! mar ata

cathair bhuadhach De, os ceann eaglaiſh neamh-fhoirfe, leanbaidh, agus aimh-reidh fein air tal-lamh.

Beodhaich a Thighearna, beodhaich ar ciocras ann diaigh na ſtaidde agus an laidh bheannaichte ſhin. Thig a Thighearn' Joſa, thig gu gradd, agus coi'-lion t fhocall, chum as gu bith ſhinn leat, agus gu faic ſhinn do ghloir. Na fuirrich gus am failnich creiddeamh air tallamh. Na fuir-rich gus an toir cumhachd an dorchadaiſh buaidh air fuileach t oighreachd gu h iom-lan, agus gus an dean i an ſaoghal ſho ni 's coſmhuile re h ifrionn; no gus an ſguirr daoine diadhaidh agus treibh-dhireach ann am meaſg clainn nan daoine. O! c'uin a ghabhas an ſaoghal reut mar an cruthai-fhear, c'uin a ghabhas iad grain do iodholaibh agus a ſguirreas iad do mhi-chreiddeimh? c'uin is oigh-reachd do d' Mhac a chuidd eille do 'n t ſluagh gheintileach? c'uin is rioghachd dh'a uille riogh-achda na talmhuinn? O! c'uin a leannas an tal-lamh eiſhempler neamha, agus a ghabhas daoine tlachd ann an deanamh do thoille? c'uin a chuir-reas an duin' uaibhreach, an-ſaoghalta, agus ain-miannach cul re cealgaireachd, agus a ghluaiſh-eas e gu h umhal naomha le Dia? c'uin a phil-leas an t ammadan truadh a ſheanas an Tighear-

na ann a chroidhe, agus nach gairm air t ainm, ach a dh' itheas do ſhluagh mar arran? c'uin a bhitheas eagal t ainm air, agus a ſguirreas e do chathachadh ann aghaidh a chruthai-fhir? deiſrich a Thighearna ſlainte do ſhluaigh, agus coimhid iad ann an treibh-dhireas agus ann am ſoidhid gu brath. Dean trocair air gach eaglaiſh ain-eolaich agus neimh-iompoichte air tallamh: dion iad o Ain-tighearnas a Phaipe agus Mhahomet, a chongbhas amach meadhona eolaiſh agus leaſſachaidh beathaidh: agus aiſhig dhoibh an cead fhior-ghlaine, agus aoin-fhilteachd aoin-ſgeulach, chum as gu bith an ſollas ag dealragh amach, a choſnagh an t ſaoghail gheintilich gun chreiddeimh, a dh' iommaineagh o Chrioſt le an truaillidheachd. Dion agus leaſſaich ni 's mo, agus ni 's mo, na h eaglaiſhe aith-leaſſaichte; agus aith-bheodhaich eolas, naomhachd, agus ſhith ann a meaſg. Beannaich na rioghachda ſho, le ſollas, naomhachd, agus ſhith an t ſoiſgeil. Beannaich ar n aon uachdaran laghail, agus a theaghlach rioghail uille, agus gach aon neach eill' ann ughdaras, beannaich iad, leiſh gach gliocas, naomhachd agus ſonnas, a 'ta ſeimeil dhoibh ſein agus do leaſs cummanta nan rioghachda ſho. Dean na h iochdarana dleaſdanach dh'ut ſein, agus d' an uachdaranaibh

ſaoghalta, chum as gu bith ar beatha ſhio-chainteach, ſuaimhneach, anns gach diadhachd agus ionracas. Beannaich gach coi'-thionnal le ſoilſhibh laſſarradh dealrach; agus tilgir luchd reic agus ceannaidheachd amach aſs do theampul. Na bacadh mio-run an diabhoil, no naomh-ghoidd dhaoine, ſoiſgeul do rioghachd, agus na meallagh iad o obbair t fhomhairidh do luchd-ſaothair coiſhricte dileas.

Deonaich dhuinn nithe ſeimeil na beathaidh ſho, agus bitheamaid lan-toillichte le toirbheartas do laimh; agus ſgrioſs ar n an-ſaoghaltachd agus ar n ain-mianna ſeol-mhor.

Teagaiſhg dhuinn bith beo gach la trid creiddeimh ann ar ſear-ſaoraidh, agus aſs a leath'ſan, deonaich dhuinn ſhior-chommas doll do t ionſuidh ſein. Maith dhuinn peaca gach laidh, agus cuiddich leinn gradh agus maitheamhnas a thoirt do dhaoinibh eille.

O! dion ſhinn o chogar cealgach an diabhoil, o aiſh-inleachdaibh an t ſaoghail, o mhealtoireachd luchd peacaidh, agus o gach togra truaillidh ſeolmhor. Agus na toir thairriſh ſhinn do pheaca, no d'ar n an-ſant; no do mhio-run dhiabhola no dhaoin' ain-diadhaidh; no do 'n dioghaltas mhilteach a thoill ar peaca.

Thoir eolas dhuinn air obbair na beathaidh, agus air mor-luach ar n aimſhir ghairrid nach mair ach ſheall; agus cuiddich leinn ar n uin a bhuilleachadh chum co'-fhurtachd d' ar n anamaibh, an uair a ghabhas ſhinn aith-ſhealla dh'i. Teagaiſhg dhuinn mar dh' aireamhar leinn ar laidh, chum as gu ſocraich ar croidh' air gliocas. Na leig dhuinn bith mar an t ammadan, a ſtruidheas le diamhanas an aimſhir luach-mhor ſhin, riſh am bheill a ſhonnas ſhioruidh ann earbſa, an aimſhir, nach fead an ſaoghal gu leir, a ghairm air a h aiſh. Deanamaid t obbair le ar n uille neart, gu ſonraicht' ann ar n eallainibh agus ann ar daimhibh ſa leath. Deanamaid ar gairm agus ar tagha cinteach. buillicheamaid ar n aimſhir, ann an obbair thaitnich a chreiddeimh, na muinghin agus na ſheirce. Cum ſhinn do ſhior re fairre, agus do ghnath ullamh ſa choinne baiſh agus breitheamhnaiſh, ag gabhail ſaddail gus an tig an Tighearna. Bitheagh ar n anama agus ar co'-luadar air neamh, o am bheill duil ag-ainn re ar fear-ſaoraidh; agus le a bhriatharaibh co'-dhunaidh ſhinn ar n uill' urnaighe — "Ar n Athairn'n a 'ta ar neamh, &c."

CRIOCH.

